+ Psalmi Davi

# SAILM DHAIBHIDH

ANN

## DAN GAOIDHEALACH,

Do reir na HEABHRA,

Agus an EIDIR-THEANGACHAIDH a's fearr ann LAIDIN, ann GAOIDHEILG, 's ann Gaill-bhearla. Do thionnſgnadh le SEANADH EARRA-GHAOIDHEAL s a' Bhliadhna 1659, agus do chriochnaigheadh s an 1694, r'an ſeinn ann *Eaglaiſibh* 's ann *Teaghlaichibh* GAOIDHEALACH.

Agus, do ghlanadh anois o Mhearachdaibh lion-mhor Clodh-bhualaidh, air Iarrtas agus do reir Seolaidh an tSEANAIDH cheadna.

---

LE UGHDARRAS.

---



---

Clodh-bhuailt' agus r'an Reic le JOIN ORR, Leabhair-reiceadoir. Ann
GLAS-GHO. M DCC LIII.

# S A I L M
# D H A I B H I D H.

## S A L M I.

'S Beannuighte' an duine ſin nach gluais
ann comhairle nan daoi,
Ann ſlighe fhiar nam peacach baoth
'n a ſheaſamh fòs nach bi,
Ann cathair fanoid luchd an ſpòrs'
nach togair ſuidh' gu bràth.
2 Ach gabhail toil do naoimh-reachd De,
'g a ſmuaintiugh' oidhch', is la.
3 Mar chraoibh is amhluidh bitheann ſe
'g cois aimhne fas a'ta,
Do bheir 'n a haimſir toradh trom;
gun duille chall no blàth,
Soirbhichidh leis gach ni d'an dean.
4 ni h amhluidh ſin do bhi
Na daoine peacach: ach mar mholl,
air fhuadughadh le gaoith.
5 Is uime ſin ni ſheaſmhunn ſuas
na haingidh ann ſan bhreith,
No peacaich ann an comunn naomh'
nam fireanach gu ſeth.
6 Oir 's fioſrach Dia air ſlighe ghloin
nam fireanach air fad:
Ach ſlighe fhiar nam peacach baoth,
di-mhilltear i gu grad.

A S A L M

CReud as ſar ghabh na Geintligh boil',
'ſ am pobull fòs gu cruinn,
Far ſmuaintigh ſiad beart dhiomhaoineach
nach feadfuidh chur ann ſuim?
2 Righridh na talmhain d'eirigh ſiad,
'ſ na prionnſuidh mòrdha treun,
Ann aghaidh De do chruinnigh ſiad,
'ſ an ti do ung ſe fein.
3 Briſmid anois an cuibhreach dhinn,
(a dubhradar air fad)
Na boinn do b'àill leo iadhadh oirn,
dhinn tilgeamaid gu grad.
4 An ti air Neàmh 'na ſhuidh' a'ta,
do ni ſe gàire fò:
Is mar chùis mhagaidh bitheann ſiad,
do'n Tighearn' àrd, gach lò.
5 'N ſin labhraidh ſe am briathraibh borb
'na chorruigh riu gu garg,
Is cuiridh ſe gu cabhaig iad,
le laſan is le feirg.
6 Gidheadh do ungadh leam mo Righ
gu fior air Sion caomh;
Is chuir mi e 'na uachdaran
ſuas air mo thulaich naomh'.
7 Cuirfeam ann ceill an tordugh ùd:
(dubhairt Jehobhah riom,)
Is tu mo mhacsa; 's ann an diugh
do ghineadh thuſa liom.

8 Iarr

8 Iarr orm, 's mar oighreachd bheiream dhuit
na Geintiligh gu leir,
'S mar ſheilbh roi-dhileas bheiream dhuit
ſad iomall crich gach tir.

9 Nithear le ſlait do'n iarunn chruaidh
gu luath am briſeadh leat,
Nam bloidibh beaga pronnfar iad
mar phota criadh' le d'neart.

10 O Righridh, uime ſin anois
gabhuibhſe ciall gu leir:
A Bhreitheamh talmhain gabhaibh fòs
deagh-fhòghlam glan d'a reir.

11 Do'n Tighearna Jehobhah mòr
adhruibhſe dh'a gu ceart,
Le h eagal deanuibh ſeirbhis mhaith
do Thighearna nam feart.
'S le baill-chrith deanaibh gàirdeachas.
12 Do'n mhac is tugaibh pòg,
D' eagal gu laſadh fhearg-ſan ruibh,
d'ar milleadh ann ſan ròd.

An uair do bhitheas corruigh air
ag laſadh ach gu beag:
Is beannuight' iad gach uile neach
an dòchas air do leag.

## SALM III.

NAch lion-mhor iad mo naimhd', a Dhia,
ſior-dhol a' mead gach la?
Is luchd mo thriobloid iomad iad,
ag eirigh rium do ghnà'.

2 Re m'anam iomad deir nach bhuil
aon fhurtachd ag an Dia,
3 Ach 's tu fear-togbhalach mo chinn,
mo ghlòir, is tu mo ſgia'.

4 Air Dia do ghairmeas le mo ghuth,
d' eiſd as a thulaich naomh':
5 Luidh, choidil, agus mhoſgail mi,
chum Dia mi ſuas gu caomh.
6 Ni h eagal leam deich mile ſluaigh,
d'an cuartuighionn ſiad me.
7 Mo Thighearn' eirigh ſuas gu luath,
is cuidigh leam a Dhe:

Mo naimhde bhuail tu air an giall:
bhris fiacla fòs nan daoi.
8 'S le Dia an fhurtachd: air do ſhluagh
do bheannachd 'ta gun di'.

## SALM IV.

O Thuſa Dhia ùd m'ionracais,
eiſd rium tràth eigheam riut;
'S tu dh'fhuaſgail orm is mi ann teinn,
fòir orm, is eiſd mo ſcread.
2 Mo ghlòir cia fhad a chlann nan daoin',
chum nàire chaochluigh's ſibh?
Ag tabhairt gràidh do dhiomhaoineas,
is leanas breagan ruibh?

3 Biodh agaibh fios gur roghnuidh Dia
dh'a fein an duine naomh':
Tràth eigheam ris, do bheirionn ſe
sàr eiſdeach do mo ghlaodh.

4 Biodh eagal oirbh 's na deanaibh lochd:
le'r croidhe labhraibh fein
Gu h uaigneach air ar leabuidh, fòs
bibh tosdach mar an ceadn'.
5 Deagh iobairt thaitneach thugaibh uaibh
do'n ionracas do ghnà',
'S ar dòchas cuiribh ann an Dia,
ag earbsa ris gach la.
6 Ni maith cia nochdsas duinn anois?
ta' mòran ac'ag ràdh:
Ach dealradh glan do ghnùis, a Dhe,
tog oirnne suas do ghnàth.
7 'S mò chuir tu dh'aoibhneas ann mo chroidh',
n'an uair is lion-mhoir' coirc',
No, aca sùd, is saibhre fion
ag cinneachduin gun airc.
8 Ann sioth-shaimh luidhidh mi faraon,
is coidlidh mi le suain:
O's tus' amhàin bheir dhamh, a Dhe,
fuidh dhidean, comhnuidh bhuan.

## SALM V.

DO m' bhriathraibh, tabhair air' a Dhe,
is beachduigh air mo smuain.
2 Eisd guth mo ghlaoidh, mo Righ, 's mo Dhia,
oir guidheam ort gu dian.
3 Mo ghuth do chluinntear leat a Dhe,
air maidin gach aon la:
Gu moch do dheanam ùrnaigh riut
is dearcam ort do ghnà'.

4 Cho tus' an Dia le'r miann an t olc,
is lochd ni chaidreann tu.
5 Cho ſeas an tamadan a'd' làth'r:
'ſ fuath leat luchd-uilc nach fiu.
6 Do ſgriosfar leat luchd-labhairt breig:
is gràin le Dia faraon
An duine fuileachdach, 's an ti
chum cealgoireachd do chlaon.

7 Ach miſe tiucfam chum do theach,
thaoibh mead do ghràſa caomh:
Agus ann t eagal adhram dhuit,
m' aghaidh re d' theampull naomh'.
8 Fa chùis mo naimhde, treòruigh mi,
a'd' cheartas naomh', a Dhe,
Is deanſa romham air gach ball
do chaſan direach reidh.

9 Oir ni bhuil cinnt no ceart nam beul,
fior-aing'eachd ionnt' ata:
An ſcornach foſgailt' ac' mar uaigh,
le miodal teanga tlà'.
10 Le'n comhairlibh leig tuiteam dhoibh,
ſgrios iad, a Dhe, nan lochd:
Nam peacaibh lion-mhor fuaduigh iad:
oir rinn ſiad ceannairc ort.

11 Ach aoibhneas air gach neach gu raibh,
ni barrant' dhiot nan airc:
Is deanadh iad buan-ghàirdeachas,
o rinn tu dhoibh cul-taic:
Biodh ionnad ait, na ghràidhuigh's t ainm.
12 Oir beannuigheann tu, Dhe,

Am

Am firean: ni tu le do ghràs
a chuartugh', mar le ſge'.

## SALM VI.

A Thighearn', ann do chorruigh mhòir
na cronuigh mi gu garg,
Na dean mo ſmachdachadh gu geur
an uair a laſas t fhearg.
2 Dean tròcair orm, a Dhia nan gràs,
oir lag ataim gun cheiſt:
Dhia, ſlànuigh mi anois a' m' fheim,
o 'taid mo chnàmhan briſt'.
3 'Ta m' anam air a chràdh gu geur:
ach thus', a Dhe, cia fhad'?
4 Pill, fuaſgail m'anam: agus fòir
le tròcair orm gu grad.
5 Oir orts' a Thighearna ſan bhàs,
cho chuimhnighear gun cheiſt:
Cia bheir dhuit buidheachas ſan uaigh,
no bheir ort luadh am fcaſd'?
6 'Taim ſgith le m' oſnaigh, feadh na hoidhch'
ag cur mo leab' air ſnàmh:
Le deuraibh m'uirigh uiſgichim
ſan am bu chòir dhamh tamh.
7 Mo ſhùil ata air fàilneachadh
fa chùis mo bhròin gach tràth:
Is 'ta ag dol gu haois, ar-ſon
m' uil' eaſ-cairde do ghnàth.
8 A luchd na haingidheachd gu leir,
imthibhſe uam am fad:

Oir chuala Dia gu tròcaireach
àrd-ghuth mo chaoi gun ſtad.
9 An ath-chuinge do chuir mi ſuas
do chual' an Tighearn' i,
Is gabhaidh ſe gu toileach uam
an ùrnaigh do ni mi.

10 Air m' eaſ-cairdibh gu raibh air fad
nàir', agus cùradh geur:
Is pilleadh iad air'n ais gu luath
le maſladh mòr gu leir.

## SALM VII.

O Dhia mo Thighearn', earbam riut:
orm furtaigh agus fòir,
Is ſaor mi fòs o dhiobhargadh
luchd leanmhuin orm ann tòir.
2 D' eagal mar ni an leòmhan treun
gu reubar m' anam leis:
Ag deanamh liodairt air gu mion,
gun neach do m' fhuaſgladh as.

3 Jehobhah Dhe, ma rinn mi ſo;
ma 'ta lochd air mo laimh:
4 Ma dh'iocas olc do'n fhear do bhi
ann ſioth-chaint dhamh, 's ann dàimh;
(Ni h amhluidh ſin, ach rinn mi 'n ti
a theaſairgin gu blàth
Do bhi gun àdhbhar is gun chùis
'na nàmhad dhamh gach la.)

5 Leanadh an nàmhad m'anam fein,
glacadh ſe e, 's gu làr

Sal-

Saltradh mo bheatha, leagadh fòs
m' onoir ſan dùs le tàir.

6 Eirigh, a' t fheirg, tog ſuas thu fein,
fa chorruigh m' eaſ-cair threin:
Is chum na breith a dh'orduigh tu
moſgail fa m' chùis a Dhe.

7 Mar ſin ni coimh-thional an t ſluaigh
do chuartughadh gun chàird':
Is uime ſin fa'n cùis, a Dhe,
pill fein air ionad àrd.

8 Breith air a' phobull beiridh Dia:
reir m' ionracais dean breith,
Do reir mo neimh-chiont' fein, a Dhe,
gu teann cuir as mo leith.

9 Gu d'thigeadh crioch air olc nan daoi,
ach daingnigh daoine còir:
'S fear-ſgrùdaidh croidh', is rannſaigh àirn',
Dia comh-thromach na glòir.

10 'S e Dia mo ſgiath, 's e dh'fhurtaigheas
air luchd a' chroidhe cheart.

11 Breitheamh luchd-còrach Dia, gach la
am feirg re luch droch bheart.

12 Ma 's e nach pillfionn ſe air ais,
a chloidheamh liomhfar leis:
Air lagh a bhogh' do chuir gu teann
gu caitheamh ullamh deas.

13 Fior-acfuinn agus inneal mairbh
do dheaſaigh ſe dh'a fein:
A ſhaighde do luchd diobhargaidh
do ull'mhuigh ſe gu treun.

14 Feuch, amhluidh iodhnadh Mnà re ſaoth'r,
mar ſin re h olc ata,
Aimh-leas 'se bu torraicheas d'a,
breug rugadh leis gun ſtà.
15 Chladhaich ſe ſlochd, is threachail e,
thuit fein ſan dig do rinn.
16 Thig aimh-leas air a chlaigeann fein,
is f hòirneart air a cheann.

17 Do reir a cheartais molaidh mi,
an Tighearn' air gach am:
Do ainm Jehobhah ſeinnidh mi,
O ſe is àird' a't'ann.

## SALM VIII.

JEhobhah Dhia, cia mòrdha t ainm
air feadh gach uile thir!
Do ghlòir do ſhocraigh tu oiſ-cionn
nam flaitheas is nan ſpeur.
2 As beul nan naoidh 's nan ciochran maoth,
bhrigh t eaſ-cair d'orduigh neart,
An nàmhad chum gu coiſgionn tu,
'ſ an dioghaltach mi-cheart.

3 Do ſpeuran trà' thug mi fainear,
obair do mheura fein,
A' ghealach is na reulta glan,
do dh'orduigh tu le cheil':
4 Creud e an duin' gu cuimhnis air?
no mhac gu fioſraight' leat?
5 Do'n inbh' is beag do laghduigh's air,
air 'n d'fhuair na h aingil ceart;

Do

Do chuir tu coroin àluinn air,
le mais is glòir thar chàch.
6 Air oibribh fòs do làmh air fad,
thug uachdranachd gu bràth:
Gach dùil do chuir fa chosaibh dh'a,
do chruthuigh thusa riamh:
7 Caoirigh, is buar, 's gach ainmhidh fòs
'ta 'g imtheachd air an t sliabh.

8 An eunlaith 'ta san aidheir shuas,
an tiasg a'ta sa' chuan,
'S na shiùbhlas air sligh' tuinne fòs,
sin thug tu dh'a gu buan.
9 A Dhia ar Tighearn' is ar Triath,
t'ainmse cia h uasal e?
Air feadh gach talamh is gach tir
is mòrdha sùd a Dhe.

SALM IX.

LE m' uile chroidhe bheiream dhuit,
ard-mholadh binn, a Dhe;
Is t oibridh miorbhuileach air fad
do innseam iad gu reidh.
2 Do dheanam ionnad aoibhneas ait
is gàirdeachas gu mòr:
Do t ainmse 'seinneam moladh binn,
O Righ a's àirde glòir.

3 A rìs trà' phillfear air an ais,
mo naimhde, theid gu làr;
Oir tuitidh siad is theid dhoibh as,
a't f hiadhnais fein gun dàil.

4 Mo chòir do rinn tu ſheaſamh dhamh
gu daingean is gu treun:
A' d' chathair chomh-throm ſhuidh tu ſuas
mar bhreitheamh ceart am binn'.

5 Do rinn tu air na cinnibh ſmachd,
do ſgrios na daoine daoi:
An ainm do chuir tu as gu glan,
o linn gu linn a choidhch'.

6 O nàmh chuaidh crioch air ſgrios am feaſd':
leag thuſa bailte treun,
An iomradh-ſan 's an cuimhne fòs
do theirig ſin leo fein.

7 Ach mairfidh Dia gu bunaiteach:
chuir cathair ſuas chum breith.

8 Bheir air an domhan comh-throm ceart,
le còir do'n t ſluagh fa leith.

9 Mar dhaingneach bithidh Dia nam feart
do'n ti a'ta fuidh leòn:
Ann triobloid tearmunn dileas e
re faicſin neach fuidh bhròn.

10 Gach neach 'gam bhuil air t ainmſe fios,
ni dòchas diot, is bun:
Oir mead 's ata ga d'iarraidh, Dhe,
nior threig tu iad gu tur.

11 D'on Triath, 'ta 'g àiteach' ſliabh Shioin
ſeinn moladh dh'a gu binn:
Aithriſibh fòs a' meaſg an t ſluaigh
na gniomhartha do rinn.

12 Tràth ni ſe rannſachadh air fuil,
'n ſin cuimhneach orra 'ta;

Cho

Cho leig air dearmad glaodh nam bochd
a ghairmeas air do ghnà'.
13 Fòir orm, a Dhe, is amhairc air
mo thriobloid O luchd m'fhuath,
A Dhe a'ta gam' thogbhail ſuas
O dhorſaibh bàis gu luath.

14 Ann dorſaibh Inghein Shioin chaoimh
gu foills'ghinn t uile chliu:
Do dheanam gàirdeachas air ſgàth
na ſlàint' a dheònuigh tu.
15 Thuit ſios na cinnigh ann ſan dig
do thochail ſiad do chàch:
Is ann ſan lion a dh'fholuigh ſiad,
'ta 'n coſa fein ann sàs.

16 Aithnighear Dia ſan bhreith do ni,
trà' thuiteas daoi san drip;
Is ann an gniomh a laimhe fein
teann-ghlacar e san rib.
17 Pillfear luchd-uilc is aingidheachd
gu hifrionn ſios gu leir;
'S na fineachan nach cuimhnigh Dia,
pillfear iad ſios le cheil'.

18 An tainnis truagh cho teid e 'm feaſd'
air dearmad no air dith:
Air dòchas fòs an duine bhochd
gu bràth ni fhaicear claoidh.
19 A Thighearn', eirigh, 's na leig buaidh
le neach d'an dual am bàs;
Breith thugar air na cinneachaibh
a' t fhiadhnais anns gach càs.

20 Cuir

20 Cuir eagal orraſan gu mòr,
Jehobhah Dhia nam feart,
Gu'n aithnigheadh na Geintiligh
iad fein nan daoine meat'.

## SALM X.

CReud as far ſheaſas fad o laimh,
Jehobhah laidir threin?
Ann aimſir teinn is triobloid mhòir
fa 'n dean tu t fholach fein?
2 'Ta 'n droch-dhuin' ann a àrdan borb
ag diobhargadh nam bochd;
Ach glacar iad ſna hinnleachdaibh
do dhealbhadar chum lochd.

3 Oir ni an droch-dhuin' raiteachas
a miann a chroidhe fein,
'S na daoine ſanntach molaidh ſe,
ge beag air Dia a' mein.
4 An droch-dhuin' ag fior-àrdan gruaidh
ni ghairionn ſe air Dia:
'Na chroidhe ni bhuil uair air bith
aon ſmuaineadh air an Triath.

5 'Ta uile ſhlighe doilghioſach,
's àrd o na ſhùil do bhreith:
Ag ſeideadh pluic gu fanoideach,
m'a eaſ-cairdibh gach leith.
6 'Na chroidhe fein do labhair ſe,
am feaſd' cho ghluaisfear mi:
Oir cho tig amhghar orm gu bràth
no triobloid fòs do m' chlaoidh.

7 Do'n iogan, mhallachadh, 's do ghò,
a bheul-ſan làn ata:
'Ta donas mòr is diomhaoineas
fuidh theangaidh-ſin do ghnà'.
8 Ann diomhaireachd nan clochan beag'
ghnà'-ſhuidhionn ſe gun fhios:
'Ta ſhùil air bochd 's air neimh-chiontach,
d'a' mort ann uaignidheas.

'Ta ſhùile nimhneach mar an ceadn',
ro-ghuineach geur gu lochd,
Ag dearcadh ann an diomhaireachd
a ſgrios an fhirein bhochd.
9 Mar leòmhan luidh' am plaid ata,
'n a thàmh ann garadh dion,
Ghabhail nam bochd: is ghlac ſe iad,
'g an tarruing ann a lion.

10 Crùbaidh, is cromaidh ſe gu làr,
chum dh'a nach mothaigh neach:
Le laochraibh chum gu leagfadh ſe
am bochd ag gabhail ſeach.
11 A dubhairt ſe 'n a chroidhe fein,
dhio-chuimhnidh Dia gun cheiſt:
Do fholuigh ſe a ghnùis ann cein,
ni leir dh'a ſùd am feaſd'.

12 Jehobhah, eirigh ſuas ann àird',
a Dhia 'ta neart-mhor treun,
Tog ſuas do làmh: 's na dearmaid choidhch'
na deòraidh' bhochd nam feim.
13 Na daoine dona creud fa'n dean
ſiad tailceas ort a Dhe?

A du-

A dubhairt ſe 'n a chroidhe fein,
ni fhioſruighionn tu e.

14 Chunnairc thu ſin, oir duit is leir
gach dochar, is gach ſpid,
Chum le do laimh gu tiubhradh dhoibh
comain an uilc do nid:
'S ann ortſa dh' fhag an duine bochd
e fein do chur fo dhion,
O's tu fear-cuidigh agus neart
nan dilleachdan gun mhaoin.

15 Gàirden an droch-dhuin' is an daoi
leòn thus', is bris a Dhe:
Is rannſuigh 'mach a lochd gu geur,
gu nuig nach fuighear e.
16 Gu ſuthain is gu ſiorruidh fòs,
an Tighearn' 'ta 'n a Righ:
Sgrioſadh na cinnigh 'mach gu glan
'n a fhearann-ſan do bhi.

17 Miann nan daoin' umhal chual' tu, Dhe;
an croidhe ni tu gleuſt',
Is bheir tu air do chluais gun chàird'
an gearan-ſan gu'n eiſd :
18 Do chunbhail ceart re dilleachdaibh,
's re daoinibh brùite truagh,
Do chum nach d'thugadh duin' o'n ùir,
ni 's mò air fòirneart luadh.

## SALM XI.

MO dhòchas chuir mi ann an Dia :
creud e fa'n abradh ſibh

Re

Re m'anam, chum mo chur air gheilt,
teich as mar eun gu d' ſhliabh?
2 Feuch chuir na haingidh bogh' air lagh,
an ſaighd' air ſreing do ghleus:
Thilgin ſan dorch' an ti 'ta ceart
'na chroidh' agus 'n a bheus.

3 Ma theid na bunaite air dhith,
creud ni an duine còir?
4 'Ta Dia 'na theampull naomh', air Neamh
'ta chathair làn do ghlòir,
Is leir d'a ſhùilibh-ſin gach dùil,
ſan domhan mhòr a'ta:
Le roſcaibh clann nan daoin' air fad
rannſuighidh ſe do ghnà'.

5 Rannſuighidh Dia na fireanaigh:
ach luchd na haingidheachd,
Is fuath le anam, is gach neach
thug ſpeis do ragaireachd.
6 Air daoinibh droch-mhuint' dortuidh Dia
nuas painntere gun di':
Teine, pronnaſc, is doinionn gharbh,
cuibhrionn cup' dhoibh do ni.
7 Oir Dia 'ta comh-thromach is ceart,
is ionmhuin leis a' choir:
Ag amharc air na fireanaibh
le deagh-ghnùis làn do ghlòir.

## SALM XII.

'NOis fòir, is cuidigh leinn a Dhe,
oir deagh-dhuin' ni bhuil ann,

Na treibh-dhirigh meaſg clann nan daoin'
re'm faghail 'ta ro-ghann.
2 Labhruidh gach neach r'a choimhearſnach
a' bhreug le miodal beil;
Le chroidhe dùbailt' làn do cheilg
ſior-labhruidh ſiad le cheil'.

3 Gach beul 'ta làn do ghabhann tlàth
d'an gnà' bhi leam is leat,
An teanga bhruidhneach àrdanach
ſgathar le Dia nam feart.
4 A dubhairt, orra bheir ſinn buaidh
le'r teangaidh fein amach,
'S leinn fein ar beil: cia chean an Triath
do chuireas ſinn fa ſmachd?

5 Re foireigneadh nan deòraidh truagh,
re oſnaidh dhaoine bochd,
'Nois eir'gheam, (dubhairt Dia:) d'an dion,
o luchd-bagraidh an lochd.
6 Is fior-ghlan briathar Dhe gu dearbh:
amhluidh mar airgiod e
Do leaghadh is do ghlanadh fòs,
fa ſheachd ann ſuacan cre.

7 Coimhididh thus' iad uil', a Dhe
dionaidh tu iad do ghnàth
O'n ghinealaichs' anois a't'ann,
's o ſhoin amach gu bràth.
8 Gluaiſidh gach aon taobh luchd an uilc,
is togbhaidh ſiad an ceann;
An t am do chuirfear ſuas gu h àrd
na daoin' a's ſuaruigh 't'ann.

SALM

CIA fhada dhearmadar mi leat
a Dhia, an ann gu bràth?
Cia fhada dh'fholaigh's tu do ghnùis
gu coimhtheach uam gach tràth?
2 C' fhad' bhim re comhairl' ann mo chom,
le croidhe trom gach laoi?
Cia fhada dh'àrduigh'r tharum ſuas
mo nàmhad mar do bhi?

3 Tabhair fainear, is freagair mi,
a Thighearna mo Dhia;
Soillſigh mo ſhùile, codal trom
chum bàis nach codladh mi.
4 D'eagal gu'n abradh rium mo nàmh,
chuaidh agam air anois:
'S gu deanadh m'eaſ-car gàirdeachas,
ſan uair ann aomar mis'.

5 Ach dh'earb mi as do ghràs, is biaidh
mo ſpiorad ait a'd' ſhlàint':
6 Is ſeinnidh mi gu binn do Dhia,
ar-ſon a phailteis ghnàight'.

## SALM XIV.

'NA chroidhe deir an t amadan,
ni bhuil ann Dia air bith,
'Taid truaillidh, 's oillteil fòs an gniomh,
ni bhuil ann neach ni maith.
2 An Tighearn' dh'amhairc ſe o neamh,
air chloinn nan daoin' anuas;
Do fheuchuin an raibh tuigs' ag neach
no dh'iarradh Dia nan gràs.

3 Do chlaonadar a thaoibh air fad,
ro-ſhalach iad gu leir :
Ni bhuil aon neach re deanamh maith,
ni bhuil fiu aoin fuidh ſpeur.
4 Nach tuigionn luchd na h ea-corach?
'ta 'g ith air fad 's air lead
Mo phobuill ſuas mar aran blaſt',
air Dia ni ghairionn ſiad.
5 Ann ſin do ghabh ſiad eagal mòr;
ar-ſon gu bhuil gu fior
Dia ann an ginealach is linn,
nam fireanach do ſhior.
6 Comhairl' an truaghain nàirigh ſibh,
chionn Dia 'n a thearmunn d'a :
7 As Sion O gu tiucfadh 'mach
ſlàint' Iſraeil gach la!
Trà' bheireas Dia air ais o bhruid
a phobull fein le cheil',
Air Jacob bithidh aoibhneas mòr,
's aiteas air Iſrael.

## SALM XV.

CIa dh'fhanas ann do phàilliun ſhuas?
a Thighearna cia e?
Cia 'n ti ſin leat air do chnoc naomh'
a chomhnuigheas gach re?
2 An ti do ghluais gu treibh-dhireach,
is ionracas do ni,
Labhras an fhirinn ſin amach
'n a chroidh' a ſteach do bhi.

3 An

3 An ti nach dean air neach air bith,
cul-chàineadh le na bheul,
Nach dean aon lochd d'a choimhearſnach,
'ſ nach tog air fòs droch ſgeul.
4 Do ni trom-thailceas air an daoi:
ach onoir dhoibh do bheir
D'an eagal Dia: 's nach caochail mionn'
d'an d'thigeadh calldach air.
5 Airgiod air ocar nach do chuir:
ann aghaidh fòs nan ſaoi
Brìb nach do ghabh: cho ghluaisfear e
gu bràth mar ſin do ni.

## SALM XVI.

DHia, coimhid mi, o's ionnad fein
ata mo dhòigh gu fior;
2 O m'anam, dubhairt tu re Dia,
is tu mo Thriath gu ſior.
Mo mhaitheas ort ni ruigionn ſe,
3 Ach air na naomhaibh 'ta
Air talmhain, 's air na flaithibh fior
'g am bhuil mo ghean 's mo ghradh.
4 Moir-mheaduighear an doilghios doibh
a dheifrigheas gu luath
Air lorg De eile choimhigh bhreig'
ag cur re cràbhadh truagh:
An deoch iobairt a'ta do fhuil
ni ofraileam gun cheiſt,
Is air an ainmibh ann mo bheul
ni thiubhram luadh am feaſd'.
5 Cuibhrionn mo chup' is m'oighreachd Dia:
's tu ſheaſas dhamh mo chrann.

6 Ann

6 Ann àitibh aoibhneach thuit mo lion:
's leam oighreachd bhreagh nach gann.
7 Do bheiream buidheachas do Dhia,
thug comhairl' orm a'm' fheim:
'Ta m'àirne fòs ann am-na h oidhch'
ga m' theagafg mar an ceadn'.
8 Do chuireas romham, anns gach cùis,
an Tighearn' mòr do ghnàth;
O's air mo dheas-laimh gu bhuil fe,
cho ghluaisfear mi gu bràth.
9 Mo chroidh' ni aoibhneas uime fin,
ni gàirdeachas mo ghlòir:
Ni m'fheoil fòs comhnuidh fhoiftineach
le dion ann dòchas mòr.
10 Oir chean ni fhagann tu fan uaigh
fhios m'anam air aon achd;
'S ni leigionn tu do d' fheircin naomh'
gu faic fe truaillidheachd.
11 Dhamh fligh' na beatha foills'ghidh tu:
a'd' làth'r làn aoibhneas 'ta,
Is ag do dheas-laimh fein a Dhe
mòr-fhubhachas gu bràth.

## SALM XVII.

EIfd thus' a Thighearn' ris a' chòir,
mo ghlaodh toir aire dh'a,
Is cluinn an ùrnaigh thig amach
o m' bheul gun bhreug, gun ghò.
2 Mo bhreith o t fhiadhnais thigeadh i:
le d' fhùilibh leirfineach,

Feuch

Feuch air na nithibh ſin a Dhe,
'ta ceart is comh-thromach.
3 Dhearbh tu mo chroidh', is d'fhioſruigheas
ſan oidhche, d'fhionn gu geur,
Cho d'fhuair tu maoin: oir b'e mo rùn
nach peacaighinn le m' bheul.
4 Fa thimchioll oibribh dhaoine fòs,
ghleidh mi mi-fhein gu beachd,
Le guth do bheil, o cheimeanaibh
luchd-braid is ragaireachd.
5 Cum m'imtheachd ſuas a Dhia nam feart
a'd' ſhlighibh ceart gu treun,
A'd' chaſan direach cum mi ſuas,
nach ſleamhnuigh uam mo cheim.
6 Do ghairmeas ort, a Dhe, fa chùis
gu'n eiſdfeadh tuſa rium;
Do chluas do m'ionnſuidh crom anuas,
is fòs mo ghearan cluinn.
7 Taisbein do chaoimhneas iongantach
'ta gradhach làn do chliu,
Do ſhaoras le do dheas-laimh fein,
an drong d'an dòchas thu,
O'n droing nan aghaidh thogbhas ceann.
8 ach coimhid mi gu treun
Mar chloich do ſhùl: dean folach orm
fuidh ſgàil do ſgiatha fein.
9 O'n droch-dhuin' 'ta re fòirneart orm,
o naimhdibh m'anma treun
A'ta ga m' chuartughadh gach taobh,
mo choimhead orra dean.

10 Nan ſaill ata ſiad druidte ſuas,
cainnt uaibhreach 'ta nam beul.
11 Chrom ſiad gu làr is dhearc le'n ſùil:
is chuartuigh ſiad ar ceim:
12 Mar leòmhan gionach togarach
chum cobhartaigh do ghnà',
Mar leòmhan òg ann diomhaireachd
ag luidh' am plaid a'ta.
13 Eirigh, a Dhe, is coiſg mo nàmh,
leag ſios gu talamh e:
O'n droch-dhuin' 'ta 'n a chloidheamh dhuit,
ſaor m'anam uaidh' a Dhe.
14 O'n dream 'ta dhuits' a Dhe, mar laimh,
o dhaoinibh ſaoghalt' dàn,
'G am bhuil an cuibhrionn is an cuid
ſa' bheathaidh ſo amhàin.
D'am bhuil tu tabhairt làin am bronn
as tulaidh dhiomhair fòs:
Lan cloinne 'taid fuighleach a' maoin
fagbhuid d'an leanbaibh òg.
15 Ach miſe chean, do dhearcam air
do ghnùis am fireantachd:
Air moſgladh dhamh, lan diolfar mi,
A Dhe, le d' choſamhlachd.

SALM XVIII.

MO chion ort fein, a Dhia, mo threis.
2 mo charraig Dia gu ceart,
Mo dhaingneach, is mo ſhlànuighcoir:
mo Thighearn', is mo neart,

An

An ti ann cuiream dòchas fòs,
mo thargaid is mo ſgia',
Adharc mo ſhlànuigh' e gu beachd,
mo bhaideal àrd 'se Dia.

3 'Nois gaiream air an Tighearna,
d'an dlighear moladh ſior;
Mar ſin o m' eaſ-cairdibh gu leir
coimhidear mi gu fior.

4 Chuir tuilteach dhroch-dhaoin' eagal orm,
chuaidh umam guin an èig.

5 Pian ifrionn agus eangach bàis,
romham ſgach àit' do bhid.

6 A'm' eigin ghair mi air mo Thriath,
dh'eigh le mo ghlaodh gu h àrd:
Is as a theampull naomhtha fein
dh'eiſd ſe mo ghuth gun chàird':
'Na fhiadhnais is 'n a eiſdeachd fein
mo ghlaodh do rainig ſuas:

7 An talamh air gach ceim ann ſin
do chriothnuigh, chrathadh, ghluais:
Iochdar nan cnoc agus nam beann,
do ghluaiſeadh ſin gu garg,
Do chriothnuigh is do chrathadh iad,
do bhrigh gu raibh air fearg.

8 Chuaidh deatach as a ſhròin amach:
is teine loiſgeach mòr
Chuaidh as a bheul, is laſadh leis
do eibhlibh ni bu leòr.

9 Do lùb ſe fòs na neamha fuidh',
's anuas do thùirling ſe:

Fior-dhorchadas is dùbh-aigein
do bhi fuidh chofaibh Dhe.
10 Air cheruib mharcuigh fe gu hàrd,
air iteig fòs do chuaidh:
Do bhi fe luath ag itealaigh,
air bharraibh fgiath na gaoith.

11 Dùbh-dhorchadas mar dhiomhaireachd
do chuir fe uime fein:
Bu phubull d'à na h uifgidh dorch',
is neultaidh tiugh' nan fpeur.
12 Do chuaidh a neultaidh tiugh' le cheil',
is clocha meallain fòs,
Is eibhle teine roimh' do chuaidh
o'n dealradh bhi 'n a ghnùis.

13 Rinn Dia fna fpeuraibh tairneanach,
do leig an ti a's àird'
A ghuth amach, le cloich-fhneachd chruaidh
is eibhlibh teith gun chàird'.
14 A fhaighde leig fe chuc' amach,
do fgaoil fe iad air fad,
Tein' aidheir orra thilg gu mòr,
le'r chlaoidheadh iad gu grad.

15 Aigein nan uifge chunncas ris,
bhi grunnd an domhain nocht':
Le tanail as do fhròin, a Dhe,
le d' achmhafan is fmachd.
16 As ionad àrd do chuir fe 'nuas,
is bhuin fe mis' amach,
Is rinn mo tharruing mar an ceadn'
a h uifgibh iomarcach.

17 O m'eaſ-car tul-chuiſeach is treun
do anacail ſe mi,
'S o luchd mo mhio-ruin agus m'fhuath:
oir laidir orm do bhi.

18 Ann la mo thriobloid is mo theinn
thug ionnſuidh orm gun fhios:
Ach do bhi Dia 'na throſtan damh,
cho ſleamhnuigh uam mo chos.

19 Gu h ionad fairſing agus reidh
amach do thug ſe mi:
Mo theaſairgin do rinneadh leis,
oir ciatſach dhiom do bhi.

20 Reir m'ionracais, is gloine làmh,
do chùitigh Dia maith riom.

21 O m'Dhia nior chuaidh'm gu h aingidh olc,
ſligh' Dhia do choimhdeadh liom.

22 Oir uile bhreith do bhi a'm' làth'r:
a ſtatuin uam nior chuir.

23 Bu treibh-dhireach 'na fhiadhnais mi:
o m' aing'eachd fein do ſguir.

24 Reir m'ionracais is gloine làmh,
ann ſealladh beachd a ſhùl,
Do rinneadh miſe chùiteachadh
gu caomh le Dia nan dùl.

25 Do'n duine ghràſail, gràſ-mhor thu,
direach do'n treibh-dhireach.

26 Glan thu do'n duine ghlan, is fiat'
do'n duine fhiat' fa ſeach.

27 Na daoine 'ta fuidh thriobloid mhòir
làn-ſhaorann tu ſgach àit':

Ach bheir tu 'nuas a' mhuintir ſin
'g am bhuil an ſealladh àrd.

28 Oir lasſaidh tu mo choinneal damh,
do ni mo Dhia 's mo Ri'
Mo dhorchadas a ſhoillſeachadh
chum ſoilleir glan gu 'm bi.

29 Mòr-mhal-ſhluagh, le do threis' a Dhe,
do bhriſeadh leam air fad:
Le neart mo Dhia thar ball' a leim,
do chuaidh mi fhein gun ſtad.

30 Ach Dia chean', 'ta a ſhlighe ceart,
do dhearbhadh focal De:
Do'n dream gu h uille dh'earbas as,
d'an dion is targaid e.

31 Oir cia 's Dia, ach Jehobhah ann?
cia 's carraig ach ar Triath?

32 An neach do ni mo ſhlighe ceart,
'ſa bheir dhamh neart, 's e Dia.

33 Mar chosaibh feidh 'ta luath chum ruidh
mo chosa do rinn ſe,
Air m'àitibh àrd' ga m' ſhocrachadh,
'n coinne nach gluaiſteadh me.

34 Gu comhrag theagaiſg ſe mo làmh:
ionnas gur leam do chuaidh,
Gur bhriſeadh le mo ghairdenibh,
sàr-bhogh' do'n ſtàilinn chruaidh.

35 Do thug tu ſgiath do ſhlàinte dhamh,
do dheas-lamh chum mi ſuas,
Thug orm do chaoimhneas is do ghradh
gu h inbhe mhòir gu d'fhàs.

36 Mo cheimne rinn tu fairſing fùm,
ſin damh mar fhuaradh thus',
Ionnas gur ſocrach ſheaſmhas mi,
cho ſleamhnuigh uam mo chos.

37 Lean mi mo naimhd' is ann ſan ruaig
orra do rug gu cas:
Is ach gur chlaoidheadh iad gu leir
nior phillios fein air m'ais.

38 Gun chomas eirghe lot mi iad,
do thuit ſiad fuidh mo chois.

39 Le neart chum cath' do chrios tu mi:
na dh'eirigh rium leag thus'.

40 Air mhuineal thug tu dhamh mo nàmh:
luchd m'fhuath gu claoidheadh me.

41 Ghlaodh ſiad, 's d'am furtachd ni raibh
re Dia, 's nior fhreagair ſe. [neach:

42 Amhluidh mar dhùs ag dol le gaoith,
gu mion do phronn mi iad:
Do thilg mi iad amach a rìs
mar chlàbar air an t ſràid.

43 O ſtribh nan daoine ſhaor tu mi,
rinn ceann nam fineach dhiom:
Na daoine riamh nach b'aithne dhamh
re ſeirbhis dhamh do chim.

44 Air cluinntin dhoibh-ſin iomraidh orm,
geillfidh ſiad dhamh gun ſtad:
Do ni dhamh coigrigh mar an ceadn'
an iſliugh' fein air fad.

45 Làin-ſeargaidh is duibh-chrionaidh as,
iarmad nan allmharach;

Ag teachd le h eagal 's ùamhunn mhòr
o'n garadh fein amach.
46 Dia beo ata, beannuight' gu raibh
mo charraig fein gu bràth:
Is Dia mo ſhlàinte bitheadh ſe
air àrdughadh do ghnàth.

47 Mo dhioghaltas, 's mo leaſachadh
'se Dia do bheir amach:
'Se fòs a chuireas fuidh mo ſmachd
na ſlòigh gu h iomadach.
48 'Se dh'fhuaſglas o mo naimhdibh mi,
's tu thog mi thar gach neach
A dh'eirigh rium; is thug mi ſaor
o fhear na h ea-corach.

49 A' meaſg nan Geintleach uime ſin
do bheiream dhuit', a Dhe,
Mòr-bhuidheachas do t ainmſe fòs
àrd-mholadh ſeinnidh me.
50 Do bheir ſe fuaſgladh mòr d'a Righ:
le pailteas ni ſe gràs,
Air Daibhidh, neach do ungadh leis,
is air a ſhliochd gu bràth.

## SALM XIX.

GLòir Dhe do fhoillſighionn na neamh':
's na ſpeura gniomh a làmh.
2 'Ta la ag deanamh ſgeil do la,
is oidhche dh'oidhch' gun tàmh
Ag teagaſg eòlais, anns gach àit'.
3 oir ni bhuil ionad ann,

No caint, no uirghioll fòs air bith,
nach cual an guth gach am.
4 Chuaidh 'n lin' air feadh gach tir' amach
am focal chuaidh ann cein
Gu crich na cruinne, chuir ſe ionnt'
buan-phàilliun àrd do'n ghrein:
5 Neach 'ta mar nuadh fhear-pòſta teachd
o ſheòmra fein amach,
'Ta ait, mar ghaiſgeach treun ag ruidh
coimh-liong' gu togarach.
6 Ag dol amach o chrich nan ſpeur,
m'an cuairt g'an crich do ghnà':
'S ni 'm foluighear o theas na grein
aon ni ſan chruinne 'ta.
7 Is iomlan lagh Jehobhah mhòir,
an t anam iompoigh' ſe:
Teiſteas an Tighearn' 'ta ſe dearbh,
do'n t ſimpligh glic do ni.
8 'Ta ſtatuin fòs an Tighearn' ceart,
'g cur aoibhneis anns a' chroidh':
Glan-àitheanta De ag ſoillſeachadh,
nan sùl nach maith do chi.
9 Eagal an Tighearn' fior-ghlan e,
buan-mhaireachduin do ghnà':
Fior agus comh-thromach air fad,
a bhreitheamhnais ata.
10 Is fearr re'n iarraidh iad na'n t òr,
an t òr a's fearr air bith:
Ni 's millſe na an mhil ataid,
no cior mheala r'a hith.

11 Ag faghail rabhaidh fòs, ata
do shearbhant' uath' do ghnà',
Is ann nan coimhead cùramach
mòr-thuarasdal ata.

12 Cia thuigeas chean' a sheachrain fein!
glan o lochd diomhair me.
13 O pheacaibh dànadais air ais
cum t òglach fein a Dhe;
Na bitheadh ac' àird-cheannas orm:
ann sin bim treibh-dhireach,
Agus on' pheacadh mhòr do bhim,
fior ionraic neimh-chiontach.

14 O Dhia mo neart, 's mo shlànuigheoir,
ann deagh-thoil gabh uam fein
Na smuainteagh' 'ta a'm' chroidh' a stigh,
is briathra glan mo bheil.

## SALM XX.

GU freagradh Dia thu ann an la
do thriobloid, is do phein,
Gu deanadh ainm De Jacob fòs
do shior-choimhead ann t fheim.
2 Gu cuireadh chugad comaradh
tràth, as a theampull naomh':
Is deanadh se do neartachadh
as Sion fein gu caomh.

3 Cuimhnigheadh se gu gràs-mhor dhuit
t uil' ofrala gu grad,
Is gabhadh se gu taitneach uait
t iobarta loisgt' air fad.

4 Do reir deagh-rùin do chroidhe fein
tiùbhradh ſe dhuit gu maith,
Coimh-lionadh ſe gach comhairle
'ta ann do chroidh' a ſtigh.

5 Do ni ſinn aoibhneas ann do ſhlàint',
is ann an ainm air Diainn
Suas togbhaidh ſinn ar brataichean:
Dia dheònagh' t uile mhiann.

6 'Nois 's fioſrach mi gu teaſairg ſe
an ti do ungadh leis:
Is le neart-ſaoruidh deaſ-laimh De,
O neamh do eiſdear ris.

7 'Ta cuid ag earbs' a carbadaibh,
is cuid a heachaibh àrd':
Ach ainm Jehobhah chean' ar Dia
cuimhnighidh ſinn ſgach àit'.

8 Dh' iſligheadh iad, is thuit iad ſios:
ach dh'eirigh ſinn is ſheas.

9 Dhia, fòir, is eiſdeadh ruinn an Righ
tràth ni ſinn gearan ris.

## SALM XXI.

A' Mead do nearts' a Dhe nan dùl,
biaidh aoibhneas air an Righ:
Is ann do ſhlàinte thròcairich
sòlais cia mead do ni?

2 Làin-mhiann is rùn a chroidhe fein
do thug tu dh'a gu ſeth:
Aon ath-chuinge do iarr a bheul
nior dhearnas air a cleith.

3 Oir beannughadh a' mhaitheis mhòir
ſin thugas dh'a gu moch :
Is chuir tu coroin àrd m'a cheann
do'n òr a's deirge dreach.

4 Do iarr ſe ortſa beatha bhuan,
ſin thug tu dh'a gu fior :
Do thug tu ſineadh ſaoghail dh'a,
do chum bhith beo gu ſior.

5 Do thaoibh na ſlàinte thug tu dh'a
is mòr a ghlòir gach am :
Ard-onoir agus mòrdhalachd
do chuir tu air a cheann.

6 Oir rinneadh leat roi-bheannuight' e
air feadh gach re gu beachd:
Is rinn tu e làn-aoibhneach fòs
le d' ghnùis ann tròcaireachd.

7 Oir ann an Dia Jehobhah mòr
earbaidh an Righ do ghnàth:
Trid tròcair fòs an ti a's àird',
ni 'n gluaisfear e gu bràth.

8 Aimſidh do ghlac air t uile nàmh:
air t eaſ-car do làmh dheas.

9 Mar àmhuinn theinteich ni tu iad
ann aimſir t fheirg' d'an ſgrios':
'Na chorruigh mhòir ni Dia gu fior,
an ſlugadh ſios air fad,
Is nithear orra milleadh fòs
le teine mòr gu grad.

10 An toradh ſgriosfuidh tu o'n tir,
's an ſiol o dhaoinibh as.

11 Oir

11 Oir chum ſiad chugad feall: 's do dhealbh
olc gràndh', nach d'fhead' cur leis:

12 Is uime ſin le d' ſhaighdibh gleuſt'
air ſreing re'n aghaidh sùd,
Bheir orr' air 'n ais gu rachadar,
's gu pilleadar air cùl.

13 Arduigh thu fein, a'd' cumhachdaibh,
a Thighearna nam feart:
Mar ſin ſior-chanſaidh ſinn do chliu,
is molſaidh ſinn do neart.

## SALM XXII.

MO Dhia, mo Dhia, creud mi ſar threig?
le t fhurtachd uam ann cein,
O bhriathraibh goirt mo bhùiridh àird
gun fhuaſgladh orm a'm' fheim?

2 Mo Dhia, nior thug tu freagradh dhamh,
ſan la do ghairmeas ort;
An uair bu chòir dhamh tàmh ſan oidhch',
ni bhuilim fein a'm' thoſd.

3 Ach thuſa chean' 'ta fior-ghlan naomh',
a Dhe oiſ-cionn gach ſgeil,
A'd' chomhnuidh ann ſan àros ſin,
am bhuil cliu Iſraeil.

4 Do rinn ar ſinnſir dhiotſa bun:
is-ſhaor tu iad mar dh'earb.

5 Do ghlaodh ſiad riut, is ſhaoradh iad:
dh'earb riut, gun aghaidh dhearg.

6 Ach miſe fòs cho duin', ach cnuimh:
gràin daoin', is tàir nan ſlògh.

7 Cùis crathaidh cinn, is caſaidh beil,
ſpòrs' do na chi mo dhòigh.
8 Ag ràdh, do rinn ſe bun a Dia,
chum fuaſgladh air 'n a fheim:
'Nois deanadh ſe a theaſairgin,
o thug ſe toil dh'a fein.

9 Ach 's tus' an ti do bhuin amach
a broinn mo mhàthar mi;
Is tu bu bharrant' dòchais damh,
'n tràth air a' chich do bhim.
10 O'n bhroinn do thilgeadh ortſa mi,
air bhith dhamh òg is maoth;
O thàinig's as a' bholg amach
is tu mo Dhia ro-chaomh.

11 A Dhe na bioſa fada uam,
oir 's dlùth dhamh triobloid theann;
'S gun agam neach do m' chuideachadh
no urra chuireas leam.
12 Do chuartuigh umam mòran tarbh
a'm' thimchioll air gach laimh:
D'iadh umam tairbh ro-laidir bhorb
am Bàſan bhi nan tàmh.

13 Gu fairſing dh'fhoſgail ſiad am beul,
mar leòmhan àllta garg;
Ag tabhairt ſithidh reubaidh orm
le bùireadh fiadhaigh borb.
14 Mar uiſge dhoirteadh mis' amach,
mo chnàmhan ſgàint' o cheil':
Mo chroidh' a'm' chom an taobh a ſtigh,
air leaghadh 'ta mar cheir.

15 Air

15 Air tiormachadh mar phota criadh'
ata mo neart a Dhe;
Mo theang' air leanmhuin re mo ghiall;
gu h ùir bhàis thug tu me.
16 Oir d'iadh ſiad umam madraidh gharg,
bhuail umam thall 's a bhos
Mòr-bhuidheann luchd na h aingidheachd;
lot ſiad mo làmh 's mo chos.

17 Mo chnàmhan uile feadfuidh mi
an àireamh leith air leith:
Gu geur ataid ag amharc orm
ag dearcadh orm gu ſeth.
18 Mo thruſcan eatorra do roinn,
croinn chuir ſiad air mo bhrot.
19 Ach ſad o m' chobhair Dhia mo neart
na fan, ach deifrigh ort.

20 Do m'anam tabhair fuaſgladh deas
o n' chloidheamh ſgaiteach gheur:
Is m'aon-ghradh caomh gu ſaorthar leat,
o neart na' madradh treun.
21 O bheul nan leòmhan laidir borb
Dhe fuaſgail orm gun ſtad:
O adharcaibh nam buabhull treun;
oir chual tu mi gu grad.

22 Do m' bhràthraibh cuiream t ainms' ann
ſan eireachd molfam thu. [ceill:
23 Shiol Jacob, 's a luchd eagail De,
glòir thugaibh dh'a is cliu:
Oirbhs' Iarmad Iſraeil air fad
biodh eagalſan gu mòr.

24 Oir

24 Oir tarcuis riamh cho d'rinn air bochd,
's nior ghabh ſe gràin d'a leòn:
Nior fholaigh air, 's nior cheil a ghnùis
d'a threigſin ann a theinn,
Tràth rinn ſe glaodh is gearan ris,
thug eiſdeachd dh'a gu binn.
25 'S ann ortſa bhios mo mholadh àrd
ſan eireachdas a Dhe:
Mo mhòid do iocſam fòs ann làth'r,
na droing' d'an eagal e.
26 Na daoine ſin macant' a'ta
ithid is gheibh an ſàth:
Na dh'iarras Dia àrd-mholaid e;
bhuir croidh' biaidh beo gu bràth.
27 Pillfidh re Dia gach iomall tir',
ag cuimhniugh' air ſa leith:
Is ſluagh nam fineacha gu leir
dhuit geillfidh ſiad gu ſeth.
28 Ar-ſon gur le Jehobhah mòr
an rioghachd le còir cheart:
'S a' meaſg nam fineachan air fad
aig' uachdranachd is neart.
29 Na daoine reamhar anns gach tir,
ithid is geillfid dh'a:
Dh'a cromaidh ſios na theid ſan uaigh,
cho chum neach anam beo.
30 Thig ſliochd is ſeirbhis nid do Dhia,
dh'a meaſar iad mar linn.
31 Innſid a cheart do'n àl re teachd,
gur b'eiſin sùd do rinn.

IS e Dia fein a's buachaill dhamh,
cho bhi mi ann an dith.
2 Bheir ſe fainear gu luidhinn ſios
air cluanaibh glas le ſith:
Is fòs re taoibh nan aimhnichean
theid ſeachad ſios gu mall,
Ata ſe ga mo threòrughadh
gu min reidh anns gach ball
3 'Ta 'g aiſeag m'anam' dhamh air ais:
is treòrachadh mo cheim
Air ſlighibh glan na fireantachd,
air ſgàth dheagh-ainme fein.
4 Seadh fòs a chean' d'an gluaisfinn trid
ghleann dorcha ſgàil' a' bhàis,
Aon olc no urchoid do theachd orm
ni h eagal leam 's ni 'n càs:
Ar-ſon gu bhuil tu leam do ghnàth,
do lorg, 's do bhata treun,
Ataid ag tabhairt comh-fhurtachd
is fuaſglaidh dhamh a'm' fheim.
5 Dhamh dheaſuigh's bòrd air beul mo nàmh;
le h òla dh'ung mo cheann,
Cur thairis 'ta mo chopan fòs
ag mead an làin a't'ann.
6 Ach leanaidh maith is tròcair rium
an cian a bhios mi beo:
Is comhnuigheam ann àros De,
air fad mo re 's mo lo.

'S Le Dia an talamh, is a làn:
an domhan, 's na bhuil ann.
2 Oir ſhocruigh ſe air cuantaibh e,
air ſruthaibh leag gu teann.
3 Cia e am fear a rachas ſuas
gu tulaich naomhtha De?
Is ann a ionad naomhtha-ſan,
cia ſheaſas ann gu reidh?

4 An ti 'g am bhuil na làmhan glan,
is croidhe neimh-chiontach;
Anam nior thog re diomhaoineas,
's nior lùgh mionn' ioganach.
5 An ti ſin beannughadh o Dhia
do gheibheann ſe gu pailt,
Is ionracas faraon o'n Dia
's bun ſlàinte dh'a 'n a airc.

6 'S i ſin a' ghinealach 's an dream
a dh'iarras e gu mòr:
'Ta 'g iarraidh t aghaidh is do ghnùis,
o Jacob, mar is còir.
7 O gheataidh, togaibh ſuas ar cinn,
is eirghibh chean' ann àird',
A dhoirſe ſiorruidh; Righ na glòir'
gu tigeadh ſe g'a àit'.

8 Cia e ſin fein Aird-Righ na glòir'?
an Tighearn' laidir treun,
Jehobhah neart-mhor cruaidh ann cath
bheir buaidh amach dh'a fein.
9 A gheataidh, togaibh ſuas air cinn,
is eirghibh chean' ann àird'

O dhoirſe

O dhoirſe ſiorruidh: Righ nà glòir'
gu tigeadh ſe g'a àit'.
10 Cia e ſin fein Aird-Righ na glòir'?
Jehobhah mòr nan ſlògh,
Se fein is Righ na glòir a't'ann,
gun choi'-meas idir dh'a.

## SALM XXV.

DHia, togbham m'anam riutſa ſuas.
2 mo Dhia, mo mhuinghin dheas,
Do m'ionnſuidh na leig àdhbhar nàir':
do m'eaſ-car gàirdeachas.
3 Fuidh nàir' is mhaſladh na leig neach
d'an gnàth bhith feitheamh ort:
Ach nàire gu raibh air an dream
do ni gun àdhbhar lochd.
4 Foillſigh do ròdſa dhamh a Dhe;
a'd' ſhlighe teagaiſg me:
5 Is treòruigh mi a't fhirinn ghlòin,
's mo theagaſg dean a Dhe:
Oir 's tu a's Tighearn' ann gu dearbh,
's tu ſlàinte dhamh do ghnà',
Is ort ataim ag feitheamh fòs
le foighid mhòir gach la.
6 Cuimhnigh, a Dhe, do thròcair chaomh,
do chaoimhneas làn do ghradh:
O chian nan cian do bhi ſiad ann,
ſan aimſir fad o'n la.
7 Na cuimhnigh peacaidh m'òige dhamh;
's na lochda do rinn me:

A reir

A reir do thròcair cuimhnigh orm,
air ſgàth do ghràis, a Dhe.

8 Is maith 's is direach Dia nan dùl:
is air an àdhbhar òd
Do dheanann ſe na peacaich thruagh
a theagaſg ann ſan ròd.

9 Treòruighidh ſe na daoine ciuin
am bhreitheamhnas gu ceart:
'S na daoine mine teagaiſgidh
'na ſhlighe Dia nam feart.

10 An tròcair is an fhirinn reidh
sùd ſligh' ar Dia ſgach ball;
Do'n droing a chumas gealladh ris,
's nach leig a theiſt air chall.

11 Sgàth tainmſe, logh mo chionta fòs,
oir 'ta sùd mòr, a Dhe.

12 Cia 'm fear d'an eagal Dia? San ròd
's ion-roghnuidh ſeòluidh ſe.

13 Ann ſeaſgaireachd ni anam tàmh,
's le ſhliochd le ceart an tir.

14 'Ta rùn an Tighearn' ag an dream
d'an eagal e gu fior:
Is nithear leis a chùmhnant fòs
fhoillſeachadh dhoibh gu ceart.

15 Ataid mo ſhùile fein do ghnàth
re 'Tighearna nam feart:
Ar-ſon gu ſpionaidh ſe mo chos
gu h aith-ghearr as an rib.

16 Pill-chugam, is dean tròcair orm:
a'm' aonar 'taim, 's fuidh dhrip.

17 'Ta teinn mo chroidh' ag dol a' mead:
saor mi o m'amhghar geur.
18 Feuch air mo phein, is m'an-shocair,
's mo pheacaidh logh gu leir.
19 Mo naimhde guineach toir sainear:
oir 'ta siad lion-mhor ann,
Fuath nimhneach agus mio-runach
'ta aca dhamh nach gann.
20 Dhia coimhid m'anam, 's furtaigh orm:
na leig fuidh nàire mi,
Mo dhòchas uile leagas ort,
ar-son gur tu mo Righ.
21 'Nois deanadh ionracas is cèir
mo dhion: 's mi feitheamh ort.
22 Dhia, fuasgail air cloinn Israeil,
o'n uile amhghar goirt.

## SALM XXVI.

TAbhair orm breith, a Dhia nan dùl,
a'm' neimh-chiont' ghluaiseas fein:
O rinn mi dòchas maith a Dia,
cho sleamhnuigh uam mo cheim.
2 Dhia, fionn mo chroidh', is m'àirne fòs,
sidir is ceasnuigh me.
3 Oir dearcam air do chaoimhneas gràidh:
a' t fhirinn ghluais mi Dhe.
4 Le cuideachd dhiomhaoin riamh nior shuidh,
cho siùbhlam le luchd-saoibh.
5 Is beag orm coimh-thional an uilc:
's cho suidh mi le baothaibh.

6 Ann

6 Ann neimh-chiont' glanaidh mi mo làmh:
is cuartuigh'm t altair, Dhe.
7 Gu foills'ghinn le guth molaidh àird,
do mhiorbhuile gu leir.

8 Comhnuidh do theachs' is ionmhuin leam,
a Tighearn' is a Dhe,
Gnàth-àite bunaidh t onorach
is leam roi-ionmhuin e.
9 Le peacachaibh, luchd deant' an uilc,
na cruinnigh m'anam bochd,
Na cuir mo bheath' nan cuideachd sùd
'ta fuileachtach gu lochd.

10 'G am bhuil an donas mòr nan glaic:
làn brìbin an làmh dheas.
11 Ach gluaiseams' ann mo neimh chiont' fein,
a'd' thròcair saorsa mis.
12 'Na seasamh 'ta mo chos gu beachd
air ionad comhnard reidh:
Is ann an coimh-thional nan naomh,
beannuigheam thus' a Dhe.

## SALM XXVII.

'SE Dia mo sholus, is mo shlàint',
cia chuireas eagal orm?
'S e neart mo bheatha Dia nan dùl,
cia chuireas fait'gheas fùm?
2 Mo naimhde, m'eas-cairde, luchd-uilc,
trà' thainig orm gu bras,
Gu gionach dh'itheadh m'fheòla suas;
fhuair tuisleadh, thuit gu cas.

3 sluagh

3 Sluagh nàmhad ge do theiſdeadh mi,
ni h eagal le mo chroidh':
D'an eirgheadh cogadh m' aghaidh fòs,
as ſo mo bhun do ni.
4 Aon ni do mhiannuigh mi o Dhia,
gu minig iarram e:
Do bhith a'm' chomhnuidh feadh mo la
ann tigh 's ann àros De;

Do chum gu faicinn fein gu glan
maiſe Jehobhah mhòir,
Gu fiosruighinn 's gu fuighinn ſgeul,
'na theampull mar is còir.
5 Oir ni [illegible]m' fholach 'n am na h airc'
'na phubull: dion do ni
Ann diomhaireachd a phàilliuin dhamh,
air charraig ſocruionn mi.

6 Oiſ-cionn mo naimhde 'ta fa m' chuairt
'nois togbhar ſuas mo cheann:
Glan iobairt aoibhneis uime ſin
g'a phubull bheirthear leam:
Is ſeinnidh mi gu togarach,
ſeadh, canſam fòs gu binn
Ceòl agus moladh àrd do Dhia
air feadh mo re 's mo linn.

7 Le guth mo bheil tràth eigheam riut,
toir eiſdeachd dhamh, a Dhe:
Le iochd dean tròcair orm is fòir,
gu gràſ-mhor freagair me.
8 Iarr m' aghaidh, 'n uair a dubhrais rium,
a dubhairt m'anam leat,

T aghaidh,

Taghaidh, agus do ghnùis, a Dhe,
ſin iarram ſein gu h ait.

9 Na ſolaigh uam do ghnùis, am ſeirg
na dibir t òglach ſein :
'S tu chuidigh leam, a Dhe mo ſhlàint',
na ſàgſa mi 's na treig.
10 Trà' threigeas m'athair mi gu tur,
's mo mhàthair fòs ſaraon,
Do ni an Tighearn' ann an ſin
mo thogbhail ſuas gu caoin.

11 Dhia, teagaiſg dhamh do ſhlighe ſein :
is treòruigh mis' a Dhe,
Fa chùis mo naimhde mio-runach,
air caſan direach reidh.
12 Do mhio-run m'caſ-cairde roi-gheur
na tabhair thairis dhamh :
Oir dh'eirigh rium luchd fiadhnais bhreig
is dream a bhruchdas nimh.

13 Rachadh mo mhiſneach uil' air cùl,
mun' creidſinn maitheas De,
Gu faicſinn ſin ann tir nam beo
do m' fhuaſgladh ann am fheim.
14 Fuirigh gu foighidneach re Dia,
glac chugad miſneach mhòr,
Is bheir ſe ſpionnadh croidhe dhuit :
fuirigh re Dia na glòir.

## SALM XXVIII.

A Dhia mo charraig, eigheam riut,
a'd' thoſd na bioſa uam :

D'egal

D'eagal le d' thoſd, gur coſmhuil mi
re daoinibh theid ſan uaigh.
2 Guth m' ath-chuinge tràth eigheam riut,
eiſd thus' ann ſin a Dhe:
Trà' thogbhas mi mo làmhan ſuas
gu d' theampull naomhtha fein.
3 Le luchd an uilc 's na hea-corach,
na tarruing mi gu bràth:
Le'n coimhearſnach a labhras ſith,
ach olc nan croidh' ata.
4 A reir an oibre, tabhair dhoibh,
do reir an rùin chum lochd:
Is cùitigh riu droch ghiomh an làmh,
amhluidh mar thoill ſiad ort.
5 Do bhrigh nach tuig ſiad oibridh De,
no gniomh a laimhe fòs,
Do ni ſe milleadh orr' is claoidh',
's cho dean an togbhail ſuas.
6 Ar-ſon guth m' ath-chuinge gu d'eiſd,
mòir-bheannuight' gu raibh Dia.
7 Do chuir mo chroidh' a dhòchas ann,
's e Dia mo neart 's mo ſgiath.
Ataim ag faghail cuideagh' uaidh':
mar ſin ann dòchas, ait
Ata mo chroidh'; 's le m'oran binn
ſior-mholſam e gu pailt.
8 Se Dia is neart, 's is treiſe dhoibh,
oir 'ta ſe fein gu deas
'Na neart, 's 'n a ſpionnadh ſlàn'uidh dlùth
do'n ti do ungadh leis.

9 Dhia

9 Dhia furtaigh air do phobull caomh,
is beannuigh t oighreachd fein,
Dhoibh tabhair beath' is teachd ann tir,
tog iad am feaſd' a Dhe.

## SALM XXIX.

THugaibh a laochraidh laidir threun,
do Thighearna nam feart,
Thugaibh do'n Thighearn' ùd faraon
glòir, urram agus neart.
2 A' ghlòir a's cubhaidh fòs d'a ainm,
ſin thugaibh do'n Dia threun:
Sleachdaibh do'n Tighearna faraon
a' mais' a naomhthachd fein.

3 'Ta guth Dhe air na h uiſgeachaibh:
is fòs ni Dia na glòir'
Ard-thairneanach, is ſuidhidh ſe
air uiſgibh laidir mòr.
4 'Ta guth an Tighearna gu beachd
mòr-chumhachdach is treun:
'Ta guth an Tighearna faraon
làn mòrdhalachd ann fein.

5 Brisfidh an Tighearna le ghuth
na Cedair a'ta fàs:
Is brisfear Cedair Lebanoin
le ghuth-ſan ag a chruas.
6 Do bheir ſe orra leim gu cliſt'
amhluidh mar ghamhuin bò:
Sliabh Sirion is Lebanon
mar bhuabhull meargant'òg.

7 Sgoiltidh guth Dhe na dealanaigh.
8 am fàſach crathaidh ſe:
Is di-threabh Chadeis mar an ceadn'
'ſ e Dia a chrathas e.
9 Do bheir guth Dhe air aighibh àllt'
grad-ſgarachdain r'an laogh ;
Is lomaidh sùd na coillte dlùth
ag rùſgadh bharr nan craobh :
Is ann a theampull naomhtha-ſan,
cuirfidh gach neach ann ceill
Glòir agus onoir mhòr ar Dia ;
'g a mholadh-ſan d'a reir.
10 'Ta Dia 'na chomhnuidh air an tuil :
'ſ 'na ſhuidh' am feaſd' 'na Righ.
11 Bheir Dia d'a phobull neart : is bheir
dhoibh beannughadh le ſith..

## SALM XXX.

DHia, àrduigh'm thu, o thogbhas mi,
gàir' m'eaſ-cair nach d'rinn diom.
A Dhia mo Thighearn', ghlaodh mi riut,
is d'fhurtaigh orm gu dian.
Do thogbhadh m'anam leats' a Dhe,
glan as an uaigh ainios:
s choimhdeas mi gu sàbhailt' beo,
do'n tſloc nach rachuinn ſios.
Do'n Tighearn' àrd gu ceòl-mhor binn
ſeinnibh a naomh-ſhluagh fein,
.e cuimhniugh' air a naomhthachd-ſan
ſgaoilibh a chliu ann cein.

5 Oir fhearg ni mair ach mionoid bheag;
'na dheagh ghean beatha 'ta:
Trà' feaſgair ge gu raibh am bròn,
chluinnt' aoibhneas teachd an la.

6 A'm' ſhocair dubhairt mi mar ſo,
cho ghluaisfear mis' am feaſd'.
7 Le d' thròcair thug tu air mo chnoc
gu daingean ſuas gur ſheas:
A Dhe do cheil tu orm do ghnùis,
chuir ſin gu triobloid mi.
8 Dhia, riut do ghlaodh: is rinn re Dia
mo ghearan is mo chaoi'.

9 Creud i an tairbh' a'm' fhuilſe 'ta,
taireis mo chur ſan uaigh?
A' molfar thuſa leis an ùir?
an toir air t fhirinn luadh?
10 Eiſd rium anois, a Dhia nan dùl,
dean tròcair orm is gràs:
Is bioſa Dhe t fhear-cuid'idh leam
trà' tharlas dhamh bhith 'n sàs.

11 Mo bhròn gu damhſa chaochlais damh
is m'eadach ſaic a chean'
D'o ſgaoilis dhiom, is chriofruis mi
le h aoibhneas gàir' is gean.
12 Mo ghlòir gu ſeinneadh dhuitſe cliu,
gun idir bhith 'n a toſd:
Mo Thighearn' Dhia, do bheiream dhuit
mòr-bhuidheachas am feaſd'.

SALM

A Sads', a Dhe, do dheanam bun;
 nàir' orm na leig am feasd':
Dean fuasgladh dhamh a' tionracas
 o thriobloid is o cheist.
2 Do chluas do m'ionnsuidh crom anuas,
 is furtaigh orm gu dian:
Do charraig tuinnidh' biosa dhamh,
 tigh-tearmuinn chum mo dhion.
3 O's tu a's carraig dhileas dhamh
 's mo dhaingneach laidir treun,
Air 'n àdhbhar sin sgàth t ainms' a Dhe,
 treòruigh, is stiuir mo cheim.
4 Saor as an rib a dh'fholuigh siad
 buin mis' amach a Dhe:
Ar-son gur tus' an ti amhàin
 a's neart 's a's treòir dhamh fhein.
5 A'd' laimhs' amhàin a Dhia nan dùl
 mo spiorad tiomnam suas:
A Dhia na firinn is mo Thriath,
 's tu dh'fhuasgail air mo chruas.
6 Is fuath leam iad do bheir fainear
 na breuga diomhaoineach:
Ach dòchas ann an Dia nan gràs
 chuir mi gu muinghineach.
7 A'd' thròcair bim gu h aoibhneach ait:
 oir thug tu Dhe fainear
Mo thriobloid; 's m'anam ann an teinn
 do bhi tu fiosrach air.
8 Nior dhearnadh leat mo dhruideadh suas
 ann laimh an nàmhaid threin:

Ann àite fairſing ſhocruigh tu
mo choſan is mo cheim.

9 O 'taim a Dhia ann triobloid mhòir,
dean tròcair orm gu cas:
Mo ſhùile, m'anam, is mo bholg
le bròn air ſeargadh as.

10 Oir chloidheadh m'anam as le bròn,
's mo bhliadhnaidh fòs le caoidh':
Do bhrigh mo lochd chuaidh as do m' neart,
mo chnàmhan air an claoidh'.

11 Mar àdhbhar fanoid bhitheam fòs
do m' eaſ-cairdibh gu leir,
Gu hàirid do mo choimhearſnaibh
mar mhaſladh bhitheam fein,
Is do luchd m'eòlais fòs ataim
a'm' àdhbhar geilt is fuath:
Gach neach do chi mi air an t ſràid,
ag teicheadh uam gu luath.

12 Mar dhuine marbh air dol a cuimhn';
mar ſhoitheach briſte mi.

13 Oir chualas toibheim mòrain dhaoin';
eagal gach taobh do bhi:
A'm' aghaidh 'n uair do chruinnigh iad
dhealbh ſiad mo bheatha ſgrios.

14 Ach dhiots' a Dhe, do rinn mi bun;
is tu mo Dhia deir mis'.

15 'Taid m'aimſiridh a'd' laimhs' a Dhe:
orm furtaigh agus fòir
O laimh mo naimhde, is o'n dream
'ta leanmhuin orm ann tòir.

16 Do ghnùis is t aghaidh dealraigheadh
air t òglach dileas fein:
Air ſgàth do ghràſa carthannach,
mo ſhaoradh dean gu treun.

17 Na leig fuidh nàire mhaſlaidh mi,
oir Dhia do ghairmeas ort:
Biodh nàir' air uile luchd an uilc;
ſan uaigh gu raibh nan toſd.

18 Cuir beil nam breug a Dhe nan tàmh:
labhras gu h àrdanach,
'N aghaidh nam firean ſpreigeadh cruaidh
gu ſpideil tailceaſach.

19 Cia mead do mhaith do thaiſg tu dhoibh,
d'an eagal thu faraon.
'S do rinn tu do na dh'earbas riut,
am fiadhnais chloinn nan daoin'!

20 O àilghios dhaoine ni tu 'n dion,
fuidh dhiomhaireachd do ghnùis;
'S am pàilliun fòs o ſtribh nan teang',
ni didean dhoibh nan cùis.

21 Dia gu ma beannuight' e gu bràth:
oir dh'fhoillſigh ſe dhamh fein
A chaoimhneas càirdeil iongantach,
ann cathair laidir threin.

22 A'm' dheifir dubhras, ſcaitht' ataim
o bheachd do ſhùl amach:
Ach chual' tu 'n uair do ghlaodh mi riut,
guth m'aſluigh ghearanaigh.

23 Gràdhuighibh Dia, O naoimh, air fad:
oir Dia do'n treibh-dhireach

Do ni ſe dion, is diol gu pailt
do'n uaibhreach àilghioſach.
24 Sibhſe do chuir ann Dia nan gràs
bhur dòchas mar is còir,
Bibh meiſneachail, is cuirfidh ſe
neart ann bhur croidh' is treòir.

## SALM XXXII.

'S Beannuight' an duine ſin a fhuair
'na pheacadh maitheamhnas,
Is fhuair le tròcair folach air
a chiont' is eaſ-aontas.
2 'S beannuight' an ti nach agair Dia
'na ſheachranaibh ni 's mò,
Is ann a ſpiorad fòs nach bhuil
claoin-chealgoireachd no gò.
3 Ag fantain dhamh gu fad a'm' thàmh,
luidh air mo chnàmhaibh aois
Gach la mar ſin do bhi mo chor,
le dol do m' bhùireadh ſuas.
4 Oir orm do bhi do làmh gu trom,
re feadh gach oidhch' is la:
Mo bhriogh gu tart an t ſàmhraidh theith
air atharrach' ata.
5 Làn-fhoillſigh mi mo pheacadh dhuit,
nior cheileas m'aingidheachd:
A dubhras aidmheam ſin do Dhia,
is mhaith tu cron mo lochd.
6 So fàth m'an guidheann riut gach naomh,
ſan am am fuighear thu:

Gu

Gu dearbh ann tuil' nan uiſgeach mòr
cho ruig ſiad air gu dlù'.

7 'Ta thuſa tionad foluigh dhamh,
ni coimhead orm o theinn:
Is nitheâr leat mo chuartughadh
le h oran ſaoirſe binn.

8 Fir-theagaiſgeam is mùinfeam dhuit,
am bealach is an tiùl
Ann d'thigeadh dhuitſe triall gu ceart:
'nois ſeòlam dhuit le m' ſhùil.

9 Na bibh mar mhuileat, no mar each,
na hainmhighidh gun cheill:
Re 'n cuirthear chum nach tiocfaid ort,
teann-ſparrag ſrein nam beul.

10 Is lion mhor bròn ag luchd an uilc:
ach neach d'am barrant' Dia,
Ta thròcair dol m'a thimchioll-ſan
d'a dhidean mar ni ſgiath.

11 A dhaoine treibh-dhireach, ann Dia
bibh aoibhneach agus ait:
Is deanaibh gâirdeachas, gach neach
'g am bhuil an croidhe ceart.

## SALM XXXIII.

O Sibhſe 'ta 'n ar fireanaibh
biodh aiteas oirbh ann Dia:
Oir 's cubhaidh do na daoinibh còir
bhi tabhairt cliu do'n Triath.

2 Air clàirſigh thugaibh moladh dh'a:
is air an t ſaltuir ghrinn,

Air inneal ciuil nan teuda deich
 ſeinnibh do Dhia gu binn.

3 Is canaibh dho-ſan oran nuadh:
 àird-ſeinnibh fonn gun ſtad.

4 Oir 's ceart a reachd; am firinn fòs
 'ta oibridh deant' air fad.

5 Is ionmhuin leiſin còir is ceart:
 lion maitheas De gach tir.

6 Rinn focal De na neamh', ſan ſluagh,
 rinn guth a bheil gu leir.

7 Mar thorr ata ſe carnadh ſuas,
 uiſge na fairge mòir:
Ag coimhead fòs na doimhne ſuas,
 gu dileas ann tigh ſtòir.

8 'Nois roimh an Tighearna gu mòr
 biodh eagal air gach tir;
Is air na dh'àitigheas an ſaogh'l
 biodh ogluigheachd gu leir.

9 Oir labhair Dia, is rinneadh e:
 dh'orduigh, is chuir air chois.

10 Chuir comhairle nan ſluagh air cùl:
 is innleachd dhaoin' air ais.

11 'Ta comhairle Jehobhah mhòir
 gu ſeaſmhach buan am feaſd';
Smuaintidh a chroidhe mar an ceadn'
 o linn gu linn gun cheiſt.

12 'S beannuight' am fine ſin 'g am bhuil,
 mar Dhia Jehobhah treun:
'S am pobull fòs do roghnuidh ſe
 mar oighreachd bhuain dh'a fein.

13 Air chloinn nan daoine ſeallaidh Dia,
o neamh nan ſpeur anuas.
14 'S leir dh'a gach neach ſa' chruinne-che
o ionad comhnuidh ſhuas.

15 An croidh' air aon-dòigh chumadh leis:
do thug ſainear an gniomh.
16 Cho tearuinn Righ le mead a ſluaigh:
do'n laoch neart mòr cho dion.
17 An t each ann comhrag diomhaoin e
do dheanamh furtachd leis;
No dheanamh fuaſglaidh re am ſeim,
ge mòr a lùth 's a threis'.

18 Feuch, sùilean De gu furachair
air a luchd eagail fein,
Is air an droing ſin as a ghràs
ni muinighin gu treun:
19 An anam chum a dhion o'n bhàs,
's o'n ghort an cunbhail beo.
20 Ar n anam feithidh ſe air Dia:
ar neart, 's ar ſgiath gach lò.

21 Oir ann-ſan ni ar croidh' a ſligh
ùr-ghàirdeachas gun di':
Oir ann a ainm ro-uſal naomh'
ar muinighin do bhi.
22 Do thròcair gu raibh oirn' gu caomh
a Thighearna gach la,
Do reir mar chuir ſinn ionnad fein
ar dòchas treun do ghnà'.

JEhobhah beannuigheam gu h àrd
gach aimſir is gach tràth :
A chliu 's a mholadh ann mo bheul
gu h iom-raiteach do ghnàth.
2 Is ann ſan Tighearna roi-threun
ni m'anam uaill a chean';
Trà' chluinnid sùd na daoine ſeimh
biaidh aoibhneas orr' is gean.

3 Mòr-mholaibh leamſa Dia nam feart
ainm àrduighmid le cheil'.
4 Do iarras Dia, chual' e, is bhuin
mi as gach gàbhadh geur.
5 Dh' amhairc ſiad air, is dhealruigh iad;
is nior ghabh nàir' an gruaidh.
6 Do ghlaodh am bochd, is dh'eiſd ris Dia,
is dh'fhuaſgail as gach truaigh.

7 'Ta aingeal De ag campughadh
m'an droing d'an eagal e,
D'am fuaſgladh is d'an teaſairgin
o'n triobloidibh gu leir.
8 O blaiſibh agus faicibh ſo,
gur maith 's gur milis Dia :
Am fear ſin beannuight' e gu beachd
a dh'earbas as an Triath.

9 Fir-eagal De, biodh oirbh a naoimh :
oir uir-easbhuidh no di'
Ni bhuil air a luchd eagail-ſin,
fior-chràbhadh dh'a do ni.
10 Biaidh easbhuidh air na leòmhnuibh òg,
is ocras mòr gu ſeth :

Ach

Ach air an droing a dh'iarras Dia
ni 'n ceilear aon ni maith.
11 Thigibh a chlann, is eifdibh rium:
dhuibh mùinfeam eagal De.
12 Cia ghràdhuigh's làith', 's le'r b'àill bhith
chum maith gu faiceadh fe? [beo,
13 Coimhid do theanga fein o'n olc,
's o labhairt ceilg do bheul.
14 Seachain an t olc, is dean a' maith:
iarr fioth-chaint, 's lean gu geur.
15 'Ta sùile De air fireanaibh,
'sa chluas re'n ghlaodh gu fior.
16 'Ta gnùis De 'n aghaidh daoi, do chum
an cuimhn' a fgrios a tir.
17 Do ghlaodh na fireanaidh re Dia,
is dh'eifd fe riu gu grad,
Thug furtachd agus fuafgladh dhoibh
o'n amhgharaibh air fad.
18 Do'n droing fin 'g am bhuil croidhe brùit'
is dlù' dhoibh Dia gun cheift:
Do ni fe furtachd fòs do'n dream
'g am bhuil an fpiorad brift'.
19 Is lion-mhor triobloid agus teinn
thig air an fhirean chòir:
Ach aft' air fad ni Dia nan gràs
a thefairgin fai-dheòidh.
20 A chnàmhan coimhdidh fe gu leir:
ni bhuil a haon diubh brift'.
21 Ach marbhaidh olc an duine daoi,
is claoithear e gu'n cheift:

Is luchd an fharmaid, bheireas fuath
  do dhaoinibh còir is ceart,
Mòir-chiontach fàgar iad nan lochd,
  di-mhilltear iad gu beachd.

22 Anam a fhearbhantadh gu leir
  faor-fuafglaidh Dia gach am,
Cho mhilltear idir neach dhiubh sùd
  chuirfios an dòchas ann.

## SALM XXXV.

TAgair a Dhia re luchd mo ftribh;
  cuir troid air luchd mo chath'.
2 Glac fein do thargaid, is do fgiath,
  eirigh, dean congnamh maith.
3 Glac fòs do fhleagh, 's air luchd mo thòir
  am bealach druid gu teann:
Re m'anam abair fein mar fo,
  is mi do chongnamh ann.

4 Trom-nàir' is mafladh gu raibh dhoibh,
  'ta 'g iarraidh m'anam bochd:
Is pilleadh fiad le h amhluadh geur,
  'ta fmuaintiugh' chugam lochd.
5 Biodh iad mar mhuillnen dol le gaoith:
  biodh aingeal De nan tòir.
6 Biodh aingeal De 'g an ruidh gu teann,
  dorch' fleamhuin biodh an ròd.

7 Oir gaoifte dh'fholuigh fiad fan dig
  gun àdhbhar no cion-fàth;
Sin chladhaigh fiad gun chùis air bith,
  chum m'anam chur ann sàs.

8 Gun

8 Gun fhios, gu d'thigeadh dòghrainn air,
is glacfar e ſan lion
Dh'fholuigh ſe fein: ſan dòghrainn cheadn'
grad-thuiteadh e gu dian.
9 Ni m'anam gàirdeachas ann Dia:
's 'n a fhurtachd sòlas mòr.
10 Is deir mo chnàmhan uil', a Dhe.
cia choi'-meas riuts' is còir:
Ni teaſairgin do'n duine bhochd
o'n neach 'ta air roi-threun,
An t ainnis is am bochd o'n ti
le'r b'àill a chlaoidh gu leir?
11 Luchd fiadhnais bhreige dh'eirigh rium:
is chuir ſiad as mo leith.
Na nithe ſin gu h ea-corach
nach b'fhioſrach mi am bith.
12 Olc dhiol ſiad rium ann eiric maith,
chum m'anam chur fuidh leòn.
13 Ach mis', air bhith dhoibh sùd gu tinn,
ghabh umam culaidh bhròin:
M'anam le troſgadh dh'ùmhluigh mi,
's phill m'ùrnaigh ann mo chrios.
14 Mar charaid, bràth'r, no fear-caoi' màth'r
gu brònach crom ghluais mis'.
15 Ach chruinnigh ſiad, is bhid gu h ait,
air bhith dhamh ann an teinn:
Gun fhios dhamh, chruinnigh praſcan gràndh',
gun tàmh mo reubadh rinn.
16 Le cealgoiribh gu fanoideach,
nam feiſt' rinn ſpòrſa dhiom,

Do

Do chaſadar am fiacla rium,
ſior-mhagadh orm gu dian.
17 Cia fhad' is leir dhuit ſo, a Dhe?
ſaor m'anam fein gu cas
O 'm milleadh-ſan; mo ſheircin fòs,
a Dhia air leòmhnuibh ſeas.

18 Làn-bhuidheachas do bheiream dhuit
a' meaſg an tionoil mhòir:
Is meaſg an t ſluaigh trà' 's lion-mhor iad
àrd-mholfam thu le glòir.
19 Mo naimhde 'ta gun àdhbhar rium
nior raibh ac' aoibhneas dhiom:
'S an dream do thug dhamh fuath gun chùis,
dhoibh caogadh sùl na biom.

20 Oir air an t ſith ni h iomraidh'nn ſiad:
ach cumadh aiſ-innleachd
Do dhaoinibh sàmhach ciuin na tir'
'g am buaireadh le h ain-iochd.
21 Gu fairſing dh'fhoſgluid rium am beul,
ha, ha, a deir ſiad chean',
Do chi anois air sùil an ni
bu mhiannach leinn, 's bu ghean.

22 Ach chunnairc thuſa ſo a Dhia,
na bios a'd' thoſd a'm' fheim:
A Thighearn' is a Dhia nam feart,
na fuirigh uam ann cein.
23 Tog ort, is moſgail chum mo chcart,
fa m' chùis, mo Dhia, 's mo Righ.
24 Dhia, dean a reir do cheartais breith,
is dhoibh nior b'aoibhneas mi.

25 Nan croidh' na h abradh ſiad riu fein,
aha, ſe sùd ar miann :
Is fòs na h abradh ſiad a choidhch',
do ſhluig ſinn e gu dian.
26 Biodh orra nàir', is tairngear iad
gu h amhluadh mòr le cheil',
A'ta gu ſuilbhir ; is gu hait
re faicſin m'amhghair gheir :
Is biodh ſiad air an ſgeudughadh
le maſladh is le nàir',
'Ta 'g iarraidh urraim mhòir dhoibh fein
a'm' aghaidh ; àdhbhar gàir'.
27 Biodh aoibhneas orr', is gàirdeachas,
'ta ſeaſamh le mo chòir:
Is abradh ſiad do ghnàth gun cheilt',
gu raibh Jehobhah mòr,
'Ta gabhail tlachd do ſhonas buan
a' ſheirbhiſigh do ghnàth.
28 Is air do cheartas thig mo bheul,
is air do chliu gach tràth.

## SALM XXXVI.

DEir eaſ-aontas an droch-dhuin' ſo
a'm' chroidh' is ann mo chliabh,
Fir-eagal De fa chomhair ſhùl
ni bhuil, is ni raibh riamh.
2 Oir ni ſe brionnal baoth ris fein
do reir mar thaitneas ris,
A chionta gus am foillſighear
mar àdhbhar fuath d'a ſgrios.

3 Fior-

3 Fior-chluaintearachd is ea-coir mhòr
sùd caint a bheil gu tric:
Do ſguir ſe fòs o dheanamh maith,
is leig ſe dh'e bhith glic.
4 Aimh-leas 'na leabuidh 'ta ſe dealbh,
ſan t ſlighe nach bhuil maith
'Ga ſhuidheachadh 's 'ga ſhocrugh' fein;
ni h oillteil leis beart ſhaith.

5 Do thròcair 'ta ſna neamhaibh ſhuas,
a Thighearn' is a Dhe:
Gu ruig na neòil is àird' nan ſpeur
do ruigionn tfhirinn reidh.
6 Do cheartas mar na ſleibhte àrd;
do bhreith mar dhoimhneachd mhòir:
Air duin' is ainmhidh ni tu, Dhe,
deagh-choimhead agus fòir.

7 O Dhia! is priſeil onorach
do chaoimhneas gradhach caoin;
Fuidh ſgàil do ſge' nid uime ſin,
làn-dòchas clann nan daoin'.
8 Le ſaill do theach is t àrois phailt
sàſuighear iad gu mòr:
As t amhainn làn do ſhòlaſaibh
deoch bheir tu dhoibh r'a h òl.

9 Tobar na beatha 'ta gu dearbh
agads' a Dhia nan dùl;
Is ann do ſholus dealrach glan
do chi ſinn ſolus iuil.
10 Mairfeadh do chaoimhneas gràidh a Dhe
do'n dream chuir eòlas ort:

Is buanaigh tionracas ſaraon
do luchd a' chroidhe cheart.

11 Na leig do chois an àrdain bhuirb
a'm' aghaidh teachd, a Dhe,
Is làmh an droch-dhuin' aingidh fòs
gu bràth na tulgadh me.

12 Ann ſin do thuit luchd deant' an uilc:
is ſios do leagadh iad,
Ag diobhail ſpionnaidh agus lùith
eirigh ni 's mò cho'n fhead.

## S A L M XXXVII.

LAſan no campar na biodh ort
fa dhaoinibh aingidh olc,
Is na gabh farmad ris an dream
do bhiòs ag deanamh lochd.

2 Oir amhluidh mar is dual do'n fheur,
glan-ſgathar iad gu grad,
Is amhluidh mar na luſa maoth
crin-ſeargaidh ſiad air fad.

3 Cuirſe do dhòchas ann an Dia,
is deantar maitheas leat,
Mar ſin ſior-àitghidh tu an tir,
'ſ beathuighear thu gu beachd.

4 Gabh tlachd ann Dia, is bheir ſe dhuit
làn-rùn do chroidh' a choidhch'.

5 Do ſhlighe tabhair ſuas do Dhia:
earb, ris is bheir gu crich.

6 Foillſighidh ſe do chòir 's do cheart
mar ſholus glàn nan tràth,

Is amhluidh mar àird-mheadhon-laoi
do bhreitheamhnas do ghnàth.
7 Gu sàmhach fan re Dia nan dùl,
is feith le foighid leis:
An ti 'na fhligh' a fhoirbhigheas,
na gabhfa farmad ris;
Fa chùis an fhir do bheir gu buil
a dhroich-bheart innleachdach.
8 Leig corruigh dhiot treig fearg: chum uilc
na biofa frionafach.
9 Oir droch-dhaoin' is luchd deant' an uilc
glan-fgathar iad gu leir:
Ach lion 'g am bhuil an sùil re Dia,
buain-mhealaidh fiad an tir.
10 Oir feithse gu fòil re h uair bhig,
's an droch-dhuin' ni 'm bi ann:
'S 'n a ionad fòs, ma bheir fainear,
cho bhi e fein no chlann.
11 Ach mealaidh daoine feimh am feafd'
an tir 's an talamh ti:
Làn-toileachadh do gheibh faraon,
ann lion-mhoireachd na fith.
12 'Ta 'n droch-dhuin' cumadh lochd do'n [t faoi
is cafadh fhiacla ris.
13 Ni Dia air fanoid; o's d'a 's leir
gur dlùth air la a fgrios.
14 Na haingidh nochdfuidh fiad an lann,
's ag cur am bogh' air ghleus,
A leagadh aim-beartach is bochd,
's a mharbhadh luchd deagh bheus.

15 An

15 An cloidheamh theid nan croidhe fein,
theid air am bogha claoi'.
16 'S fearr beagan ag an duine chòir,
na ſaidhbhreas mòr nan daoi.
17 Oir gàirden luchd na h aingidheachd
min-bhrisfear iad d'an cruas;
Ach daoine còir' is fireanaidh
ni Dia an cunbhail ſuas.

18 Air aimſiribh nam fireanach
is fioſrach Dia gun cheiſt:
An oighreachd is am bunadh fòs,
dhoibh 's marthanach am feaſd'.
19 Cho chuirear iad gu ruidheadh gruaidh
ſan aimſir ghàbhuidh olc:
Oir gheibheadar an sàth gu leòr
ann làithibh gainn' is gort'.

20 Ach ſgriosfar droch-dhaoin', naimhde De
do bhid mar ſhaill nan uan:
Lain-mhilltear iad: is theid dhoibh as
mar dheataich nach bhuil buan.
21 An iaſachd gabhaidh daoine daoi
's cho diol a rìs air ais;
Am firean 'ta ſe tròcaireach,
is nithear pailteas leis.

22 Oir mead 's a fhuair a bheannachd-ſan,
ſir-mhealaidh ſiad an tir:
'S an dream do gheibh a mhallachd-ſan,
loim-ſgriosfar iad gu leir.
23 'Ta Dia ag ſtiuireadh ceimeana
an duine naomhtha chòir:

Is

Is 'ta ſe gabhail tlachd is toil
d'a ſhlighe-ſin gu mòr.

24 D'an tarladh dh'a gu tuitſeadh ſe,
cho tilgfear uil' e ſios:
Oir 'ta an Tighearna le laimh
'g a chunbhail ſuas a rìs.

25 Do bhith mi òg, 's anois ann aois:
is riamh ni fhaca mi
'Na dhibreachan an duine còir,
no ſhliochd ag iarruidh bidh.

26 Sior-thruacant' e, is coinghiollach:
beannuight' a ſhliochd ata.

27 Seachain an t olc, is dean a' maith,
is comhnuidh gabh gu bràth.

28 Is toigh le Dia ceart bhreitheamhnas,
a naoimh cho treig ſe chaoidhch',
Sior-choimhdear iad: ach ſgathar ſios
droch ſhliochd nan daoine daoi.

29 Mealaidh na fireanaidh an tir;
is nid buan-chomhnuidh innt'.

30 Thig beul an t ſaoi air gliocas glan,
a theang' air comh-throm cinnt'.

31 'Ta lagh a Dhia-ſan ann a chroidh':
cho ſleamhnuigh uaidh' a cheim.

32 'Ta 'n droch-dhuin' feitheamh air an t ſaoi,
d'a mharbhadh is d'a theum.

33 Cho'n fhàg an Tighearn' e 'n a laimh
do dheanamh air droich-bheart,
Cho'n fhàgfar ris e ann am binn'
trà' chuirfear e fuidh cheart.

34 Feith thus' air Dia, is gluais 'na ròd.
is àrdfuigh'r leifin thu
An tir gu mealfais: is droch-dhaoin'
'g an fgrios do chi do fhùil.

35 An duine malluight' chunnairc mi
ann neart, 's ann inbhe mhòir,
'Ga fgaoileadh fein amach mar chraoibh
ag fàs gu dofrach ùr.

36 Ach chuaidh fe thart', is feuch ni raibh:
dh'iarr, is nior fhuaras e.

37 Amhairc is feuch gur fith is crioch
do'n duine dhireach reidh.

38 Ach fgriosfar luchd an eaf-aontais,
is theid dhoibh as faraon:
Di-mhilltear agus fgathar fios
crioch dheighionach dhroch-dhaoin'.

39 Ach furtachd fhior nam firean fòs,
thig fin o Dhia nan dùl:
Is ann fan aimfir thriobloidigh,
's e 's barrant' air an cùl.

40 Thig treis' is furtachd chuc' o Dhia,
le fuafgladh ann deagh-am:
Iad faoruidh fe o dhaoinibh olc,
o chuir fiad muinghin ann.

## SALM XXXVIII.

O Thighearn', ann do chorruigh mhòir
na cronuigh mi gu garg,
Na dean mo fmachdughadh gu geur
an uair a lafas t fhearg.

2 Oir

2 Oir 'taid do ſhaighde guineach geur
sàitht' ionnam fein gu teann:
Is orm ata do làmh gu trom,
ga m' chunbhail ſios gach am.

3 Ni bhuil maoin fallanachd a'm' fheòil,
ar-ſon do chorruigh gheir:
A'm' chnàmhaibh ni bhuil tàmh no fois,
ar-ſon mo pheacaidh fein.

4 Oir chuaidh mo pheacaidh os mo chionn:
'taid orm nan eire thruim.

5 Mo chreuchda 'ta ro-lobhtha, 's breun,
mo ghòruigh 's coireach rium.

6 Ataim gu cràiteach, ea-ſlan crom,
ag triall gach la le bròn.

7 Mo leaſraidh làn do ghalar gràndh':
gun fhallanachd a'm' fheòil.

8 'Taim lag is brùit': ag bùireadh fòs
trid mio-ſhuaimhneas mo chroidh'.

9 A' t fhiadhnais, Dhe, 'ta m'uile mhiann:
ni'm foluight' ort mo chaoidh.

10 Mo chroidh' ata ſior-phloſcartaigh,
mo neart dh'fhàg mi gu glan:
Ann taic re radharc geur mo ſhùl,
ſin agam fòs nior fhan.

11 'Ta luchd mo ghaoil 's mo chairde caomh
ag ſeaſamh fad o m' bheim,
Mo choimhearſnaigh is luchd mo phàirt
ag teicheadh uam ann cein.

12 Sealg orm ataid luchd iarraidh m'anam':
luchd iarraidh m'uilc a ghnà',

Ag

Ag labhairt nithe aimh-leasach',
's ag smuaineadh ceilg gach la.
13 Ach mise chean', mar bhodhar mi,
nach cluinnionn guth no sgeul;
Is cosmhuil mi re duine balbh
gun chomas fosglaidh beil.

14 Mar sin mar dhuine mi nach cluinn,
gun achmhasan 'na bheul.
15 Oir dh'earbas riut, a Dhe mo Thriath:
Dhia, freagraidh tus' a'm' fheim.
16 Oir, chum nach biodh ac' aoibhneas orm,
a dubhras freagair mi:
Is orm nach biodh siad maoidhseachtach
mo chos trà' sgriosas i.

17 Oir 's dlùth chum claonaidh mi, 's mo bhròn
a'm' fhiadhnais 'ta do ghnà'.
18 Mo lochd do innseam, is fa m' chiont',
mòr-aith-mheal orm ata.
19 Ach mead 's ata nan naimhde dhamh,
's roi-bheathail iad, is treun;
Is luchd mo mhio-ruin ea-corach
'taid lion-mhor mar an ceadn'.

20 'S iad sin a's naimhde dhamh gu fior,
luchd-cùitigh maith le holc:
Ar son gu bhuil mi leanmhuin air
an ni 'ta maith gun lochd.
21 Na treig mi, Thighearna: mo Dhia
na biosa uam ann cein.
22 Dhia, deifrigh do mo chuideachadh,
o 's tu mo shlàinte fein.

ADubhram, bheiream fein fainear
mo fhligh', o lochd mo theang':
Coimhdeam (air bhith do'n daoi a'm' chòir)
le frian mo bheul gu teann.
2 Dh'fhanas gu tofdach balbh a'm' thàmh
o'n ni fin fein bu mhaith,
Mhofgail mo thriobloid is mo bhròn
ionnam gu mòr a ftigh.
3 Air bhith dhamh fmuaintiugh' tric mar fo,
do ghabh mo chroidhe teas.
Do las an teine: is mar fo
le m' theangaidh labhair mis.
4 Toir fios a Dhe dhamh air mo chrich,
tomhas mo la creud e:
Gu fuighinn eòlas agus fios
cia h anmhunn gearr mo re.
5 Feuch, rinn tu mar leud bois' mo làith',
mar neimh-ni agad m'aois:
Gach neach d'a fheabhas, e gu fior
's ni diomhaoineach gun phrìs.
6 Ann famhlugh' breig' ag fiùbhal fòs
gach duin' ata gu dearbh:
Gun fuaimhneas 'taid gu dimhin fein
ann diomhaoineas gun tairbh':
Ag torradh nithe, 's cur le cheil'
moir-bheartais air gach dòigh,
Gun fhios cia chruinnigh's iad mar oighr',
no mhealas iad fai-dheòidh.
7 Creud 'nois re'm feitheam fein, a Dhe?
mo dhòchas dhiot do niom.

8 Saor

8 Saor mi o m' uile lochd: 's na dean
ball-maſlaidh an-daoin' dhiom.

9 Do bhi mi balbh, gun fhoſgladh beil,
o's leatſa rinneadh e.

10 Tog dhiom do bhuille, Dhe: le beim
do laimhſe chlaoidheadh me.

11 Trà' ſmachduigh'r duine leat m'a lochd,
mar chnuimh theid as d'a ſhnùadh.
Gu dimhin fein 's fir-dhiomhaoineas
gach duin' air bith do'n tſlùagh.

12 Dhia, eiſd re m'ùrnaigh', is re m'ghlaodh,
re m'dheuraibh d'thoſd na bi,
Oir coigreach agad, is fear-cuairt',
mar m'aithreach' uile mi.

13 Dhia, coigil agus caomhain mi,
gu fuighinn neart re m' bheo:
Sol rachuinn thart' ag dol do'n eug,
's nach bithinn ann ni 's mò.

## SALM XL.

DH'fheith mi le foighid mhaith air Dia,
chrom chugam, dh'eiſd mo ghuth.

2 Do thug ſe a ſlochd ùamhuinn mi,
a clàbar criadha tiugh,
Air charraig chomhnaird chuir mo chos,
mo cheim do ſhocruigh ſe.

3 Is oran nuadh do chuir a'm' bheul,
gur b'e sùd moladh De:
Chi mòran e, fuidh eagal bid,
is earbann ſiad a Dia.

4 'S beannuight' an duine ſin gu dearbh
ni dòchas as an Triath,
Is nach gabh tlachd no toil air bith
do luchd an àrdain mhòir,
No fòs do'n droing do theid a thaoibh
gu ceilg, le ſaobhadh glòir.

5 Is lion-mhor t oibridh iongantach,
a Thighearn' is a Dhe,
'S do ſmuaintidh oirn': ni àirfear iad
ann ordugh dhuit gu reidh:
D'an cuirſinn iad ann ceill gu mion,
no fòs gu 'n innſinn iad,
An aireamh rachadh thar mo neart,
ag lion-mhoireachd is mead.

6 Ofrail ni miann no iobairt leat,
do fhoſgail tu mo chluas:
Lochd iobairt agus iobairt loiſgt'
nior iarras dhuit chur ſuas.

7 Ann ſin a dubhairt miſe, feuch,
anois ataim ag teachd:
Ann ròl' an leabhair orms' a chean'
sùd ſgriobht' ata gu beachd:

8 'S e sùd mo thlachd 's mo mhiann a Dhe,
do thoil gu deanta leam:
Do reachd a chean' ata gu bùan
a'm' chroidh' a ſtigh, 's a'm' chom.

9 Air t fhireantachd ſa' choinne mhòir,
a Dhe, do rinn mi ſgeul:
Oir feuch, a Dhe, mar 's aithne dhuit,
nior choiſg mi fhein mo bheul.

10 A'm' chroidh' nior fholaigh's t fhireantachd,
ach t fhirinn chuir mi 'n ceill;
Do shlàint', 's do chaoimhneas caomh, nior cheil
t fhirinn o'n t sluagh gu leir.
11 Do thròcair chaomh na cumsa uam,
a Thighearna gu bràth,
Do chaoimhneas gradhach, t fhirinn fòs
do m' choimhead fein do ghnàth.

12 Oir is do-aireamh iad na h uilc
'ta 'g iadhadh orm gach leith,
Do ghlac mo pheacaidh mi coimh-theann,
's nach seall mi suas gu seth.
O's lion-mhoir' iad no folt mo chinn,
do threig mo chroidhe me.
13 Dhia, gu ma toil leat furtachd orm,
grad-chuidigh leam, a Dhe.
14 Biodh nàir' is amhluadh dhoibh faraon
do m'anam dh'iarras claoidh:
Ruaig orr' air ais, is ruidheadh gruaidh,
le'r b'àill mo chur gu dith.
15 Gun àird gun àiteach' gu raibh siad,
mar thuarasdal d'a' nàir',
A dubhairt rium gu fanoideach,
aha, aha, a' gàir'.

16 Aoibhneas is aidheir do gach neach,
gad' iarraidh fein a'ta:
Is abradh siad le'r toigh do shlàint',
Dia gu ma mòr do ghnà'.
17 Ach mis' ge h ainnis bochd ataim,
do smuaintigh' orm an Triath:

M'fhear-cuid'idh thu, 's mo ſhlànuigheoir;
mailleas na dean, a Dhia.

## SALM XLI.

'S. Beannuight' an duine bheir gu glic
ſainear an duine bochd,
Ann uair a thriobloid is a theinn
bheir Dia e ſaor o'n olc.

2 Ni Dia a dhion, 's a chunbhail beo,
is beannuight' e ſan tir:
Gu toil a naimhde mio-runach
na tabhair e gu fior.

3 Air leab' a thinneis iarganaigh
bheir Dia dh'a neart is treòir:
A leaba ni tu dh'a air fad
re ham a thinneis mhòir.

4 A dubhras, deanſa tròcair orm,
a Thighearn' is a Dhe:
Is leighis m'anam ea-ſlan bochd,
oir t aghaidh pheacuigh me.

5 'Ta 'n dream ſin a's fior-naimhde dhamh
ag labhairt orm le beim:
Cia uair a ſgriosfar ainmſin as,
's a rachas e do'n eug.

6 Ma thig ſe m'amharc, labhraidh ſe
caint dhiomhaoineach gun cheill:
'Ta chroidh' ag torradh nimh' a ſtigh,
's a muigh do ni air ſgeul.

7 Sior-chogarſaigh ann cluais a cheil',
luchd m'fhuath ataid air fad:

Ag ſmuaineadh agus cumadh lochd
a'm' aghaidh fein gun ſtad,
8 Droch thinneas (deir ſiad) 'ta gu dlùth
ag leanmhuin ris r'a bheo:
Nois air bhith dh'a 'n a luidh' gu tinn,
cho'n eirigh e ni 's mò.

9 Am fear bu charaid dìleas damh,
re 'n earbuinn gach ni b'àill,
S a chealaigh m'aran air mo bhòrd,
a'm' aghaidh thog ſe ſhàil.
10 Ach thus', a Dhe, dean tròcair orm,
is tog mi 'rìs ann àird',
Gu tugainn comh-dhail chuimſeach dhoibh,
is comain cheart gun chàird'.

11 Trid ſo is fioſrach mi gu beachd
gur ionmhuin leatſa mi:
Ar-ſon nach d'thug mo naimhde buaidh,
's nach d'rinneadh leo mo chlaoi'.
12 Ach miſe chean', a'm' ionracas
's tu ſheaſmhas mi do ghnàth:
Am fiadhnais fòs do ghnùis, a Dhe,
ga m' ſhocrughadh gu bràth.

13 Jehobhah Dia cloinn Iſraeil,
beannuight' gu raibh ſe fein,
O aois gu h aois gu ſuthain ſior,
Amen agus Amen.

S A L M XLII.

MAr thogras fiadh na ſruthain uiſg'
le bùireadh àrd gu geur,

Mar ſin 'ta m'anam ploſcartaigh
ag eigheach riuts', a Dhe.
2 'Ta tart air m'anam 'n geall air Dia,
's ann air an Dia 'ta beo:
Cia uair 'n a fhiadhnais thiucfas mi
is nochdfar miſe dh'a?

3 Gach la is oidhch' is iad mo dheòir
is cuibhrionn damh 's is biadh:
An uair a deir ſiad rium do ghnàth,
ca bhuil anois do Dhia?
4 'Ta m'anam air a dhòrtadh 'mach
sùd chean' trà' chuimhneas mi;
Oir chuaidh mi leis a' chuideachd mhòir,
dol leo gu teampull De;

Do chuaidheas leo le gàirdeachas
is moladh fòs le cheil',
Is leis a' chuideachd ſin do bhi
ag coimhead làithe feil'.
5 O m'anam! creud far leagadh thu
le diobhail miſnigh ſios?
Is creud fa'm bhuil tu 'n taobh ſtigh dhiom
fa thriobloid is fa ſgios?

Cuir dòchas daingean ann an Dia,
oir fòs do mholam e
Ar-ſon na furtachd is na ſlàint'
thig dhamh o eadan reidh.
6 Thuit m'anam ionnam ſios, a Dhe,
mar ſin do chuimhnim ort
O thalamh Jordain, Hermoin àird,
o Mhiſàr fòs an cnoc.

7 Le fuaimneach t fheadain uisg', a Dhe,
'ta doimhn' air dhoimhne gairm:
Do shùmainneadh, 's do thonnan àrd
dol tharam 'taid le toirm.
8 Orduighidh Dia d'a ghràsaibh dhamh
a chaoimhneas ann san lo:
San oidhch' do ni mi guidh' is ceòl
re Dia do chum mi beo.

9 Mo charraig, creud far threigeas mi?
re Dia a deiream fein:
Creud as fa'm bhuileam triall fa bhròn,
bhrigh fòirneart m'eas-cair' threin?
10 Mar lann a'm' chnàmhaibh, m'eas-cairde
toirt toibheim dhamh ata:
Tràth deir siad rium gu sanoideach,
ca bhuil do Dhia? gach la.
11 O m'anam creud far leagadh thu,
le diobhail misnigh sios?
Is creud fa'm bhuil tu 'n taobh stigh dhiom
fuidh aith-mheal is fuidh sgios?
Cuir dòchas ann an Dia gu seth:
oir molfam e do ghnàth,
O se a's slàinte do mo ghnùis,
is se mo Dhia gu bràth.

## SALM XLIII.

CUm comh-throm rium, is tagair fein
mo chùis, o'n fhineach olc,
O'n ea-corach, 's o fhear na ceilg
Dhe saorsa mi o'n lochd.

 2 Creud

2 Creud as far thilg tu miſe uait?
'ſ gur tu mo Dhia 's mo threòir;
Creud as bhrigh fòirneart m'eaſ-cairde,
far ſhiùbhlam fein fuidh bhròn?

3 Dhia, t'fhirinn is do ſholus glan
leig chugam sùd amach:
Do m' threòrugh' chum do thulaich naomh',
's mo thabhairt chum do theach.

4 'N ſin racham dh'ionnſuidh altair Dhe,
an Dia ſin m' aoibhneis mhòir;
Air clàirſeich bhinn do mholſam thu,
O Dhia, mo Dhia na glòir.

5 O m'anam, creud far leagadh thu
le diobhail miſnigh ſios?
Is creud fa 'm bhuil tu 'n taobh ſtigh dhiom,
ſuidh aith-mheal, is fuidh ſgios?
Cuir dòchas ann an Dia gu ſeth,
oir molſam e do ghnàth,
O ſe a's ſlàinte do mo ghnùis,
's gur e mo Dhia gu bràth.

## S A L M XLIV.

LE'r cluaſaibh chualamairn', a Dhe,
ar ſinnſir chuir ann ceill
Na gniomhartha do rinneadh leat
nan aimſir, fad o chein.

2 Le d' laimh mar thilg tu 'mach na ſlòigh,
is chuir tu sùd nan àit':
Mar rinnis air a' phobull claoidh,
'gan tilgeadh fada uait.

3 Oir

Oir ſealbh ſan tir ni fhuaradar
le'n cloidheamh no le'n loinn,
Ni mò do rinn an gàirden fein
an teaſairgin nan teinn:
Ach do làmh dheas thug dhoibhſin buaidh,
do ghàirden neart-mhor treun,
'S ſolus glan do ghnùis ar-ſon
gu d'thug tu toil dhoibh fein.

4 O 's tuſa fein a Dhia nam feart,
mo Thighearn' is mo Righ:
Furtachd do Jacob orduigh uait,
is fuaſgail air gun dith.
5 'S ann trid do neartſa leagar ſios
na h uile 's naimhde dhùinn:
Trid t ainmſe ſaltraidh ſinn gu làr
an drong do dh'eirghios ruinn.

6 Oir as mo bhogh' cho dean mi bun,
ni 'm furtachd dhamh mo lann.
7 Ach 's tuſa nàirigh luchd ar fuath,
o'r naimhdibh chuidigh leinn.
8 Air feadh an laoi 's ann ann an Dia
do ni ſinn uaill is glòir:
'S t ainmſe fòs air feadh gach linn
àrd-mholuidh ſinn gu mòr.

9 Ach rinn tu 'nois ar tilgeadh dhiot,
is nàirigh thuſa ſinn:
'S amach le'r n armailtibh 's ar feachd
ni bhuilis dol far leinn.
10 Gu teicheadh chuir tu ſinn air ais
o'n nàmhaid gheur ſa' chath:

Is luch air mio-ruin 'taid dhoibh fein
ag deanamh creich' is ſgath'.
11 Mar chaoirigh thug tu ſinn d'ar n ith'
meaſg ſineach ſgaoileadh ſinn.
12 Reic tu do phobull fein gun fhiach,
's nior mheaduigh maoin d'an ceann.
13 Do rinn tu toibheim dhinn gu truagh:
d'ar coimhearſnaibh gu leir;
Ball-ſpòrſa do na bhuil m'an cuairt,
's ball-magaidh mar an ceadn'.
14 A' meaſg nan Geintileach air fad
gnà'-fhocal rinn tu dhinn:
'S a' meaſg a' phobuill anns gach àit'
'n ar n àdhbhar crathaidh cinn.
15 'Ta m' amhluadh is mo mhaſladh geur
a'm' fhiadhnais fein do ghnà',
Rinn nàir' is ruidheadh fòs mo ghruaidh
m'fholach gu truagh gach la.
16 'S e ſin mo chor thaoibh guth an fhir
a chàineas mi gu h olc,
'S a ſpreigeas mi: is thaoibh an nàmh,
's an dioghaltaigh gu lochd.
17 Sùd uile ge gu d'thainig oirn';
nior dhearmaid ſinne thu,
Nior rinn ſinn breug no briſeadh claon
'n aghaidh do chunnraidh dhlù'.
18 Nior aom ar n aigneadh uaitſe riamh,
nior chuaidh ar croidh' air cùl:
O d' ſhlighe fòs nior chlaon ar cos,
's nior chuaidh air ſeachran iuil.

19 Is ge do phronn tu ſinn gu mion
ann ionad dhragun ſios,
Is ge gu d'fholuigh thuſa ſinn
le ſgàil' is dùbhar bàis.

20 Ma 's e gur leig ſinn as ar cuimhn'
ainm uaſal àrd ar Dia,
No'r làmha gu Dia coimheach breig'
ma ſhineadh leinne riamh:
21 Nach rannſuigh Dia ſo fein amach?
oir aig' ata làin-fhios
Air diomhaireachd a' chroidhe ſtigh,
gach car at'ann is cleas.

22 Oir, air do ſhonſa mharbhadh ſinn
air feadh an la gu leir,
'S mar chaoirigh 'ta ſinn air ar meas
do chaſgaireadh gu geur.
23 Moſgail, creud as fa'n codlann tu,
Dhia airigh as do ſhuain,
Gu bràth na tilgſe ſinn amach,
na triallſa fada uainn.

24 Creud as fa 'm foluigh thu do ghnùis?
creud as far dhearmaid thu
Ar n amhghar, is ar n eigin mhòr
air iadhadh oirn' gu dlù'?
25 Oir chrom ar n anam ſios do'n ùir,
ar brù re talamh theann.
26 A'd' thròcair eirigh, cuidigh leinn,
is furtaigh oirn' ſan am.

DEagh-àdhbhar orain naomh' is ciuil
ag deachdadh 'ta mo chroidh':
Is ſabhram air na nithibh ſin
do rinneas fein m'an Righ:
Mar pheann ann laimh deagh chleirigh-ſgriobh'
do chuireas ſios gu luath,
Is amhluidh ſin, mo theanga 'ta
air t onoir àird ag luadh.

2 Is maiſigh thu na clann nan daoin':
gràs dhoirteadh ann do bheul:
Is air an àdhbhar ſin rinn Dia
do bheannachadh gach ial.
3 Deaſuigh do chloidheamh air do leis,
o thus' a ghaiſgeich mhòir:
Le d' chumhachd is do mhòrdhalachd,
le greadhnachas is glòir.

4 Bhrigh firinn, ſuairceis, agus ceirt,
marcuigh gu buadhach àrd,
Is nithe ùath-mhor teagaiſgidh
do dheaſ-lamh dhuit 's gach àit'.
5 Rachadh do ſhaighde geur gu croidh'
gach eaſ-caraid an Righ:
Trid ſin am pobull tuitſid fùd,
is nithear leat an claoidh.

6 Gu ſuthain is gu ſiorruidh 'ta
do chathair àrd a Dhe:
Slat-ſuaitheantais do Rioghachd mhòir
is ſlat ro chomh-throm i.
7 O's ionmhuin leatſa còir is ceart,
is thug tu fuath do'n olc,

Ois-

Ois-cionn do chompanach chuir Dia,
do Dhias' òl' aoibhneis ort.

8 Do'n Alos, Mhirr, is Chaſſia
o t eadach boladh theid:
Leo sùd do chuir ſiad aoibhneas ort,
o d' lùchairt geal mar dheud.

9 A' meaſg do bhantrachd onorach
'ta Ingheana nan Righ:
'S ann òr na h Ophir air do dheis
do bhain-rioghs' ſeaſaidh ſi.

10 A Inghean eiſd is amhairc fòs,
is cromſa ſios do chluas:
Tigh t athar, is do mhuintir fein
na cuimhnigh as ſo ſuas.

11 Gabhaidh mar ſin an Righ làn-toil
do d' àille thlachd-mhoir fein:
O 's e do Thighearn' is do Thriath,
toir urram dh'a is geill.

12 Thig Inghean Thiruis ort gu tric
le tiodhlacadh is gift,
'S na daoine ſaidhbhir 'ta nam meaſg
ag aſlugh' gràis is iochd.

13 Inghean an Righ gu dearbh a ſtigh
'ta uile làn do ghlòir:
'Ta culaidh eadaich uimpe fòs
air oibreachadh le h òr.

14 Am brot do obair ghreis le ſnàith'd
bheirthear i gus an Righ:
Thig chugad luchd a coimheadachd,
's a maighdeana 'n a deigh.

15 Rach-

15 Rachaid gu cùirt an Righ a ſteach,
ait, aoibhneach bheirthear iad.
16 Ar-ſon do ſhinnſir biaidh do chlann,
mar phrionnſuidh anns gach àit'.
17 Tainm glòr-mhor do gach linn a thig,
air chuimhne cuiridh me:
Mar ſin do bheir am pobull duit
àrd-mholadh feadh gach re.

## SALM XLVI.

SE Dia is tearmunn dùinn gu beachd,
ar ſpionnadh e 's ar treis':
Ann aimſir carroid agus teinn
ar cabhair e roi-dheas.
2 Mar ſin d'an gluaiſt' an talamh trom,
ni h àdhbhar eagail leinn:
D'an tilgteadh fòs na ſleibhte mòr
am builſgein fairg' is tuinn'.
3 Na h uiſgeacha le beacaidh bhuirb,
d'an rachaid thar a cheil':
Le'n ataireachd d'am biodh air chrith
na beanntaidh àrd gu leir.
4 'Ta amhann ann, ni cathair Dhia,
le ſruthaibh ſeimh, ro-ait:
Fior-àite naomh' an ti a's àird'
am bhuil ſior-chomhuīdh aig'.
5 'Ta Dia 'n a meadhon innt' a ſtigh:
mar ſin ni ghluaisfear i;
Oir cuideachadh is congnamh lè,
's e Dia gu moch do ni.

6 Do

6 Do ghabh na Geintligh boil', is ghluais
na Rioghachda gu cas:
Air cur do Dhia a ghuth amach,
do leagh an talamh as.
7 'Ta Dia nan ſluagh, far leinn do ghnàth:
Dia Jacob 's tearmunn dùinn.
8 Thigibh, is feuchaibh oibridh De,
gach ſgrios air talamh rinn.
9 Gu h iomall fòs an domhain mhòir
an cogadh ni ſe choſg:
Am bogh' do bhris, an ſleagh do ghearr,
an carbad cogaidh loiſg.
10 Bibh sàmhach, 's tuigibh gur mi Dia:
àrduighear mi gu fior
A' meaſg nan ſluagh, bi'om onorach
air feadh gach uile thir'.
11 'Ta Dia nan ſluagh re congnamh leinn,
'S ann comhnuidh air ar crann:
Se Dia ùd Jacob 's tearmunn dùinn,
d'ar furtachd anns gach am.

## SALM XLVII.

A Phobuill is a ſhlùaigh gu leir,
ar baſa buail gun chàird':
Le guth 's le gàirdeachas do Dhia
ſuas togaibh iolach àrd:
2 Oir Dia ro-àrd is ùamhunn e;
Righ mòr oiſ-cionn gach tir'.
3 Am pobull cuirfidh ſe fa'r ſmachd,
fa'r cois na ſlòigh gu leir.

4 Mòr-

4 Mòrdhachd Jacob d'an d'thug ſe gradh,
mar oighreachd dhùinn do thagh.
5 Chuaidh Dia le gàrthaibh buadh ann àird',
le trompait is mòr-bhladh.
6 Seinnibh do Dhia, ſeinn moladh: ſeinn
d'ar Righ, ſeinn moladh binn.
7 O's Righ Dia mòr oiſ-cionn gach tir',
ſeinn d'a gu h eòlach grinn.
8 'Ta Dia 'n a ſhuidh' 'n a chathair naomh':
ſe 's Righ air finibh ann.
9 Prionnſuidh nan ſluagh do chruinnigh ſiad
pobull De Abraham;
Ar-ſon gur le Jehobhah 'mhàin
ſgiath dhidean do gach tir:
Se fein is àird' 's is urramaigh,
's d'a dhlighear moladh fior.

## SALM XLVIII.

IS mòr Jehobhah Dia nam feart,
ann cathair àird ar Dia
Is air ſliabh àrd a naomhthachd fein,
ion-mholta chaoidhch' an Triath.
2 Beinn Shioin 's breagh' a ſuidheachadh,
aoibhneas gach talmhain i,
Is ann a còir an taobh mu thuath,
'ta cathair an Aird-Righ.
3 So-aithnigh Dia 'n a luchairtibh,
mar thearmunn dhoibh ann airc.
4 Oir feuch, trà' bhi na Righridh cruinn,
le cheile ghabh ſiàd thart'.

5 Mar chunnairc sùd, ghabh iongnadh iad,
le cabhaig dheifrid as.
6 Ghlac eagal iad ann ſin, is pian,
mar mhnaoi re ſaoth'r, gu cas.
7 Cabhlach Tharſais le gaoith an ear,
min-bhriſear leat gu luath.
8 Mar chual', is amhluidh chunnairc ſinn
am baile Righ nan ſluagh,
Am bail' ar Dia: 's e Dia gu bràth
ni daingion e le neart.
9 A'd' theampull, air do chaoimhneas caomh,
Dhia ſmuaintigh ſinn gu ceart.
10 Mar t ainm, is amhluidh ſin do chliu,
gu crich na talmhain ti:
Do dheaſ-lamh làn do fhireantachd
Dhia anns gach beart do ni.
11 Beinn Shioin gu ma h aoibhin i,
is Inghean Juda ait,
Ar-ſon do bhreitheamhnais, a Dhe,
làn-chomh-throm agus ceart.
12 Siùbhlaibh mu thimchioll Shioin naomh',
is cuartaibh i maraon:
Airibh a baideala gu dlùth
's a turaite gach aon.
13 Thugaibh fainear a bàbhuin bhreagh',
's a caiſteil àrd le beachd;
Chum ſin gu cuirfeadh ſibh ann ceill
do'n àl a'ta re teachd.
14 Oir 's e an Dia ſo fein ar Dia
gu ſiorruidh is gu bràth:

'S e

'S e chean' a threòruigh's ſinn gu ceart
gu h uair is am ar bàis.

## S A L M XLIX.

EIſdibh a phobuill uile ſo,
na bhuil ſa' chruinne-che:
2 Is cluinnibh eadar mhòr is bheag,
ma 's bochd no beartach e.
3 Smuaintigh' mo chroidh' air tuigſe ghloin,
air ghliocas thig mo bheul.
4 Aomam mo chluas gu pàrablaibh:
nochdſam caint dhorch' air teud.

5 Creud dhamh fa'n eagal làithean olc
gu cuirfinn iad ann ſuim,
Mòr-aingidheachd is lochd mo ſhàl
trà' dh'iadh ſiad orm gu cruinn?
6 Na daoine ſin nan ſaidhbhreas mòr
'ta deanamh dòigh is treis',
Agus ann lion-mhoireachd an ſtòir
a'ta ro-bhòſtail leis.

7 A bhràth'r ni fhuaſgail neach dhiubh sùd
a gàbhadh no a pein,
A thabhairt eiric as do Dhia
ni fheadar leis 'na fheim:
8 Oir ſaoradh 'n anma 's priſeil e,
ſguiridh ſe 'm feaſd' gu beachd:
9 Gu mairfeadh ſe gu ſiorruidh beo,
's nach faiceadh truaillidheachd.

10 Oir chi ſe chean' na daoine glic,
's na h amadain gun cheill,

'S na hùmaidh', fàgail toic do chàch,
is faghail bhàis iad fein.
11 'S e 'n ſmuaintiughadh gu mair an tigh,
's an comhnuidh feadh gach re,
Ag tabhairt air am fearann ainm
do reir an ainme fein.

12 Gidheadh, an duin' ann onoir mhòir,
ni mair ſe ann gu buan:
Ach amhluidh mar an tainmhidh truagh,
chum bàis a ſhiùbhlas uainn'.
13 An ſlighe sùd ge gòrach i,
taitnidh an caint r'an ſliochd.
14 Mar chaoirigh dol ſan uaigh ataid,
nam biadh do'n bhàs gun iochd:
Glacfaidh na firein os an ceann
àrd-uachdranachd gu moch,
'S o'n àite comhnuidh ſeargaidh as,
ſan uaigh an àill' ſan dreach.
15 Bheir Dia do m'anam fuaſgladh ſaor
o chumhachd bàis is uaigh,
Oir gabhaidh ſe mi chuige fein
ga m' thcaſairgin le buaidh.
16 An uair do nithear ſaidhbhir neach
na glacadh faitchios thu,
'S an t am a chinneas gloir a theach
na cuireadh ortſa tnù'.
17 Oir 'n uair a rachas e do'n eug
ni'm beir ſe dadum leis:
'S an uair do theid ſe ſios do'n uaigh,
a ghlòir ni leanann ris.

18 Is ge do bheannuigh anam fein,
air marthuinn trà' bhi ſe:
Ni daoine moladh ort gu mòr
trà' ni tu maith dhuit fein.
19 Gu h àl a ſhinnſir rachaidh ſe,
ſolus ni fhaic gu bràth.
20 An duin' ann onoir, 's e gun cheill,
mar ainmhidh e gheibh bàs.

## SALM L.

DO labhair Dia Jehobhah treun,
an talamh ghairm gu leir,
O'n àird' an ear gu hàird' an iar,
o eirghe gu luidh' grein.
2 As Sion àrd, a's foirfe mais',
do dhealruigh Dia nam feart.
3 Tiucfuidh ar Dia, 's ni 'm bi 'n a thoſd,
ach labhruidh ſe le neart:
Theid teine roimhe millteach mòr,
ag laſadh ſuas gu garg,
M'a thimchioll-ſan gu doinionnach,
ag dol 'n a chaoiribh dearg'.
4 Air talamh, is air neamh nan neul,
do ghairmeann ſe gu hàrd,
Gu tugadh air a phobull fein
ceirt-bhreitheamhnas gun chàird'.
5 Do m' ionnſuidh cruinnighibh mo naoimh:
is tionalaibh an dream
A rinn gu dileas is gu dlùth
le hiobairt, cùmhnant leam.

6 A cheart-ſan, do ni neamh nan neul
a chur ann ceill 'na am:
Oir ſe Jehobhah fein gu beachd
is aon àird-bhreitheamh ann.

7 Mo phobull Iſra'l, eiſdibh rium,
is labhraidh mi gu ceart:
A' taghaidh togbham fiadhnais fhior,
's mi Dia, do Dhia gu beachd.

8 Mu tofrailibh ni agram thu,
no fòs mu tiobairt' loiſgt',
Ar-ſon nach d'thug tu iad do ghnàth
's nach d'fhuaras iad gach toiſg'.

9 Oir as do thigh cho ghabhuinn uait
mar iobairt biorach bò,
'S cho ghabhuinn gabhar fhirionn fòs,
mar ofrail as do chrò.

10 Gach ainmhidh beo a bhuil ann coill'
is leamſa ſin gu leir,
Gach caor'achd fòs air mhile cnoc,
'ta 'g inealtradh air feur.

11 An eunlaith 's aithne dhamh air fad
'ta 'g itealaigh feadh bheann:
'S leam gach fiadh bheathach uile fòs
feadh gharbhluigh agus ghleann.

12 Geur-ocras d'am biodh orm no gort,
cho chuirinn duits' ann ceill,
O's leam an domhan m'an iadh grian,
is na bhuil ann gu leir.

13 Fuil ghabhar 'ne gu 'n òlfuinn uait,
feòil tarbh an ithinn i?

14 Ioc iobairt buidheachais do Dhia,
'ſ do mhòidean do'n Aird-Righ.
15 Ann la do thriobloid is do theinn,
gair orm ann ſin gu ceart:
Ort fuaſglam, agus bheir tu glòir
do m' ainms' a chuidigh leat.

16 Ach ris an droch-dhuin' labhruidh Dia,
mo ſtatuin chur ann ceill
Ca buineadh dhuit, no ghabhail fòs
mo chùmhnaint ann do bheul?
17 Do m' achmhaſans' o thug tu fuath,
'ſ ann ſpeis riamh e nior chuir;
Ach thilg mo bhriathra air do chùl,
'g an diùltadh uam gu tur.

18 Trà' chunnairc thu an gadaidh' dàn',
dh'aontuigh tu leis 'n a olc,
'S le luchd-adhaltranais a rìs
b'fhear-comuinn thu nan lochd.
19 Do theanga thug tu chumadh breig,
chum uilc do thug do bheul.
20 Do d' bhràthair, ſhuidh tu thabhairt guth,
'ſ do mhac do mhàthar beim.

21 Na nithes' uile rinneadh leat,
is dh'fhanas dhiot a'm' thoſd:
Is ſhaoilis mar ata tu fein
gur b' amhluidh mi gach achd:
Ach cronuigheam do pheacaidh dhuit,
a' t amharc cuiream iad;
Do chum gu faiceadh do dha ſhùil
nach folchar ormſa beud.

22 O ſibhs' a dhaoin' nach cuimhnigh Dia,
'nois tuigibh ſo 'na am;
M'an deanam liodairt oirbh gu cas,
gun neach d'ar furtachd ann.
23 An ti bheir iobairt molaidh uaidh',
ſe bheireas dhamhſa glòir:
Oir nochdfam ſlàinte De, do'n fhear
ſheòlas a ſhligh' air chòir.

## SALM LI.

DEan tròcair orm, a Dhia nan gràs,
gu hiochd-mhor ſaorſa mis',
Reir lion-mhoireachd do thròcair chaoimh
glan as m'uil' eaſ-aontas.
2 Gu hiomlan ionnuil mi o m' lochd,
glan mi o m' chiont' a'd' ghradh.
3 Oir 'ta mi 'g aidmheil m'eaſ-aontais,
's leir dhamh mo lochd do ghnàth.
4 A' taghaidh taghaidh fein amhàin
do pheacuigh mi gu trom,
Is ann a tfhiadhnais fein, a Dhe,
an tolcſa rinneadh liom:
Do chum air labhairt duit amach
gu biodh tù comh-thromach
'S gu biodh tu glan 'n trà' bheir tu breith,
is ceart neimh ea-coireach.
5 Am peacadh, feuch, do dhealbhadh mi,
agus ann cionta fòs
Do ghabh mo mhàthair mi 'n a broinn,
'n trà' ghineadh mi o thùs.

6 An

6 An taobh a ſtigh do'n chroidhe, feuch,
an fhirinn 's ionmhuin leat:
'S ann ionad fholuight' bheir tu orm
gu tuig mi gliocas ceart.

7 Le hiſoip deunſa miſe glan,
is bitheam glan gu beachd.
Dean m'ionnlad fòs, mar ſin do bhiom
ni 's gile dhuit na ſneachd'.

8 Guth ſubhachais toir orm gu cluinn
is fonn an aoibhneis ait,
Mar ſin nid gàirdeachas gu mòr
na cnàmha bhrisfeadh leat.

9 O m' pheacadh is o m' eaſ-aontas
foluigh do ghnùis, a Dhe;
Mo ſheachrain is m'uil' ea-coir fòs,
glan thuſa uam gu reidh.

10 Dhia cruthaigh ionnam croidhe glan;
ath-nùadhaigh ſpiorad ceart.

11 Na tilg o d' ſhealladh mi; 's na buin
do ſpiorad naomhtha leat.

12 Is aiſig dhamh ùr-ghàirdeachas
do ſhlàinte chàirdeil fein:
Is deanſa fòs mo chunbhail ſuas,
le d' ſpiorad ſaor gu treun.

13 'N ſin teagaiſgeam do ſhligh', a Dhe,
do'n droing a bhris do reachd,
Mar ſin le haithrigh' pillfear riut
na peacaigh thruagh gu beachd.

14 O chionta fola ſaorſa mi,
O Dhia, a Dhe mo ſhlàint':

Seinnidh gu hàrd air t fhircantachd
mo theanga anns gach àit'.
5 Mo bhilidh 'ta air druideadh ſuas,
foſgail, a Dhe, gun chàird';
Ann ſin do mholadh le mo bheul
cuirfear ann ceill gu hàrd.
6 Oir iobairteadh ni hiarunn tu,
sùd bheirinn duit gach re:
Ann ofrail loiſgte fòs air bith
ni bhuil do thlachd a Dhe.
7 An ſpiorad briſte tuirſeach trom,
sùd iobairt Dhe nan dùl:
An croidhe briſte brùit', a Dhe,
le gràin ni 'n cuir air cùl.
8 A'd' dheagh ghean deanſa maith a Dhia
air Sion do chnoc fein:
Ballaidh Jeruſaleim gu luath,
tog ſuas le d' laimh gu treun.
9 'N ſin taitnidh iobairt cheartais leat,
ofrail, 's làn ofrail loiſgt':
'N ſin bheirthear colpaich dhuitſe ſuas,
air taltoir naomh' gach toiſg'.

## SALM LII.

CRreud as fa'n dean tu ghaiſgeich threin,
uaill as an olc gu mòr?
Mairſidh am feaſd' gun cheann gun chrioch,
deagh-mhaitheas Righ na glòir'.
Do theang' a' dealbh an aimh-leis chlaoin;
chum ceilg' mar ealtuin gheir.

3 Is annſa leat an tolc na maith,
is breug na briathra fior.
4 A theanga chealgach, 's ionmhuin leat
gach briathar millteach olc.
5 Ni Dia gu ſiorruidh mar an ceadn'
làin-ſgrios do tharruing ort,
Glan-ſgathar thu, is as do theach
grad ſpionthar thu gu tur,
A talamh is a tir nam beo
buainthear do fhreamh a bun.
6 Do chi am firean, gabhaidh ſiamh,
is ni ſe gàire fò,
7 Feuch, ſo am fear nach d'earb a Dia
mar dhaingneach is mar threòir;
Ach ann an lion-mhoireachd a ſtòir
a dhòchas chuir gu treun,
'Na ſhaidhbhreas is 'na olc gu beachd
do neartuigh ſe e fein.
8 Ach mis' mar ùr-chrann òla biom
ann àros De do ghnà':
Ag cur mo dhòchais ann a ghràs,
re fad mo re 's mo la.
9 Gu ſiorruidh ſuthain molfam thu,
bhrigh sùd gu d'rinneadh leat:
Feitheam air t ainms', oir 'ta ſe maith
ann làth'r do naomh gu beachd.

## SALM LIII.

'NA chroidhe deir an tamadan,
ni bhuil ann Dia air bith:

'Tai

'Taid truaillidh, 's gràineil fòs an lochd:
ni bhuil ann neach ni maith.
2 An Tighearn' dh'amhairc se o neamh
air chloinn nan daoin' anuas,
Do fheuchain an raibh tuigs' ag neach,
a dh'iarradh Dia nan gràs.

3 Do phill siad air an ais air fad,
ro-shalach iad gu leir:
Ni bhuil aon neach re deanamh maith,
ni bhuil fiu aoin fuidh speur'.
4 Nach tuigionn luchd na h ea-corach?
'ta 'g ith' air fad 's air lead
Mar aran blast' mo phobuill suas:
air Dia ni ghairionn siad.

5 Ann sin do ghabh siad eagal mòr,
gun àdhbhar eagail ann:
Sgaoil Dia a chnàmha-san o cheil'
chuir seisdeadh ort gu teann,
Is mar an ceadn' do chuir tu iad
gu ruidheadh gruaidh is nàir',
Do bhrigh gu dearnadh orra Dia
trom-tharcuisn' agus tàir.

6 O sùd mo ghuidh' is m'ath-chuinge
gu d'thugadh Dia nam feart
Cabhair d'a phobull Israel
as Sion fein le neart!
N trà' bheireas Dia air ais o bhruid
a phobull fein le cheil',
Air Jacob bithidh aoibhneas mòr,
's aiteas air Israel.

TRid tainmſe, teaſairg mis', a Dhe,
cum comh-throm rium le d'neart.
2 Eiſd m'ùrnaigh, toir fainear, a Dhe,
briathra mo bheil gu ceart.
3 Oir dh'eirigh coigrigh 'm aghaidh ſuas,
luchd-fòirneart 'ta gu geur
Ag iarraidh m'anma: riamh nior chuir
ſiad Dia fa'n comhair fein.

4 Is feuch, ſe Dia 's fear-cuid'idh leam,
do m' ſheaſamh anns gach càs:
Bithidh Jehobhah leis an droing
do chunbhàs m'anam ſuas.
5 Olc do mo naimhdibh dioghlaidh Dia:
a' tfhirinn dean an ſgath'.
6 Gu toileach bheiream iobairt dhuit:
Dhe molfam tainm, 'ta maith.

7 Oir rinn ſe ſaoirs' is fuaſgladh dhamh
o m'uile theinn gu treun:
Ionnas gu fac' mo ſhùil a miann,
air m'eaſ-cairdibh gu leir.

## SALM LV.

RE m'ùrnaigh eiſd: 's o m' ghuidh', a Dhe
na foluigh thus' thu fein.
2 Toir air', is freagradh dhamh, 'ta caoidh'
le bròn 's le bùireadh geur.
3 Ar-ſon guth m'eaſ-cairde gu leir,
is fòirneart fòs nan daoi:
Oir olc do thilg ſiad orm, am feirg
dhamh thug ſiad fuath gun di'.

4 Mo chroidh' a'm' chom 'ta cràiteach goirt:
thuit ùamhunn orm a' bhàis.
5 Crith, oillt, is ùamhunn thainig orm
ga m' fhlugadh is mi 'n sàs.
6 Sgiath coluim o gun agam fein!
ann fin a dubhairt mis',
Do theichinn as ag itealaigh,
is gheibhinn tàmh is fois.

7 Feuch, rachainn fòs air ànradh fad,
chum tàimh am fàfach cruaidh.
8 Is dheanainn deifir re dol as
o dhoinionn ghairbh na gaoith.
9 Dhia, fgrios an teang', is fgaoil: oir chim
fòirneart fa' bhail' is ftribh.
10 Taid dol m'a bhallaibh oidhch' is la:
'ta aimh-leas ann is caoidh'.

11 Aing'eachd ro-mhòr is olc ata
'n a mheadhon sùd gun cheift:
Feall re na fhràidibh agus cealg,
ni dhealuighionn am feafd'.
12 Cho b'e mo nàmh thug mafladh dhamh,
oir dh'fhuilginn sùd gu reidh:
Ni 'm b'e fear m'fhuath do dh'eirigh rium,
oir uaidh' do dhionainn me.

13 Ach thufa, fear, bu choimpir dhamh,
fear m'eòlais, is fear m'iuil.
14 Bu bhlaft' ar comhairl', dol le càch
gu hàros Dhia nan dùl.
15 Scalbh gabhadh orr' am bàs gu grad,
's gu h ifrionn rachaid beo:

Oir aingidheachd nan tigh do ghnàth,
'ſ nam buillſgean 'ta gach lo.
16 Ach miſe, glaodham ſuas re Dia,
ſaoruidh Jehobhah mi.
17 Glaodh àrd, is ùrnaigh deanam ris,
moch, feaſgar, 's meadhon-laoi:
Do bheir ſe ciſdeachd do mo ghlaodh.
18 m'anam do ſhaor ann ſith,
O'n chath 's o'n chomhrug dh'eirigh rium:
oir mòran leam do bhi.
19 Cluinnſidh an Dia 'ta laidir beo
is dòghrainn orra ni,
Seàdh fòs an Dia air marthuinn 'ta,
's o chian nan cian do bhi:
Is air an àdhbhar fòs nach bhuil
caochladh air bith nan ſlaid,
Eagal an Tighearn' uime ſin
do thilg ſiad dhiubh air fad.
20 A làmh do ſhin nan aghaidh sùd,
do bhi ann ſioth-chaint leis:
A chùmhnant is a naſgadh dlùth,
gu fealltach orra bhris.
21 Bu ſhleamhna briathra bheil na 'n tim,
ach cogadh cruaidh 'n a chroidh':
Bu bhuig' a chaint na òla thlà',
'ſ mar chloidheamh ruiſgt' do bhi.
22 Ach tilgſe t uallach trom air Dia,
ſe ni do chunbhail ſuas:
Cho leig ſe 'm feaſd' do'n fhirean chòir,
o ſhocair fein gu gluais.

23 Ach thusa chean', a Dhia nam feart,
a'd' chorruigh cheirt gu geur,
Ann slochd d'am milleadh tilgsidh tu
an aitim ùd gu leir:
Na daoine sligheach fuileachdach
ni mair siad leith an làith':
Ach ionnad cuirsidh mis', a Dhe,
mo dhòchas fein 's mo dhòigh.

## SALM LVI.

DEan iochd orm, oir le duine b'àill
mo shlugadh suas, a Dhe:
Is e gun tàmh gam' fhoircigneadh
ag cogadh rium, gach re.
2 Is b'àill le m'eas-cairdibh gach la,
mo shlugadh sios gun chàird':
'S roi-lion-mhor iad 'ta cogadh rium,
o thus' a Righ a's àird'.
3 Ann làithibh m'eagail, earbam riut.
4 Ann Dia àrd-mholfaidh mi
A bhriathar fein, is ann an Dia
mo dhòchas treun do bhi,
Ni 'n gabham gealtachd uime sin,
's am feasd' ni h eagal leam
Na dh'fheadas feòil do dheanamh orm
do lochd le iomairt theann.
5 Mo bhriathra 'taid a' siaradh fòs
gach la mar 's toileach leo:
Chum doilgheis agus dochair dhamh,
'ta 'n smuin'tidh-sin gach lo.

6 Ataid le cheil' a' cruinneachadh,
is iad 'gam folach fein,
A' feitheamh m'anma, air bhith dhoibh
ag furachras mo cheim.

7 Gu saor an rachaid as mar sin
le 'n ea-coir mhòir gun tàmh?
A' t fheirgse leag am pobull sios,
a Thighearna le d' laimh.

8 Mo sheachrain air an aireamh leat,
a'd' bhuideal taisg mo dheòir:
Nach bhuil siad ann do leabhar shios,
air chuimhne sgriobht' gach uair?

9 Mo naimhde rachaid air an ais,
'n trà' ghaiream ort gu teann:
Is aithne dhamhsa so gu beachd,
oir Dia ata se leam.

10 Ann Dia a bhriathar molfaidh mi:
molfam ann Dia a reachd.

11 Ann Dia do chuirfeadh leam gu treun
mo dhòchas fein gu beachd,

Is air an àdhbhar ùd, a Dhe,
ni h eagal idir leam
Na dh'fheadas duin' a dheanamh orm,
nach bhuil dh'e fein ach fann.

12 Do mhòide 'ta siad orms', a Dhe:
is iocsam dhuitse cliu.

13 Oir m'anam bochd gu saor o'n bhàs,
gu gràs-mhor dh'fhuasgail thu:

Nach fuasgail thu mo chosa fòs
gun tuisleadh dhoibh ni 's mò?

Gu gluaiſinn ann am fiadhnais De
ann ſolus dhaoine beo.

## SALM LVII.

DEean tròcair orm, a Dhia nan gràs,
dean tròcair orm gach re,
Oir ionnadſa 'ta m'anam truagh
ag cur a dhòigh gu leir:
Is gabhaidh mi fuidh ſgàil' do ſge'
mo thearmunn is mo néart,
Gu nuig an uair ann rachadar
na huilc ùd uile thart'.

2 Eighfidh mi ris an Dia a's àird':
re Dia 'ta laidir treun,
A chuirfeas leam gach cùis gu crich,
mar chi ſe ormſa feim.

3 Cuirfidh ſe neart o neamh, do m' dhion
o bheim an fhir le'r b'àill
Mo ſhlugadh: cuirfidh Dia amach
fhirinn 's a ghràs gun dàil.

4 'Ta m'anam bochd ann comhnuidh fòs
am builſgean leòmhan garg,
A' meaſg na droing' a'm' luidh' ataim
air laſadh 'ta le feirg':
Daoine, 'g am bhuil am fiacla fòs
mar ſhleagh 's mar ſhaighde geur,
Mar chloidheamh guineach, 's amhluidh ſin
an teanga-ſan gu leir.

5 Oiſ-cionn nan neamh, Dhia tog thu fein:
oiſ-cionn gach tir do ghlòir.

6 Do m' cheimeanaibh do ghleus ſiad lion,
chrom m'anam ſios gu làr:
Slochd romham thochail ſiad, is thuit
iad fein ſan tſlochd do rinn.
7 'S gleuſta mo chroidhe, 's gleuſt', a Dhe,
dhuit canſam moladh binn.
8 Moſgail mo ghlòir, 's a ſhaltair fòs
a chlàirſeach dùiſg gun chàird':
Air maidin moſglam fein gu moch,
is ſeinneam ceòl gu hàrd.
9 Dhia, meaſg a' phobuill, molſam thu:
dhuit ſeinneam meaſg an tſluaigh.
10 Oir tfhirinn is do thròcair mhòr,
gu neamh nan neul do chuaidh.
11 Air tàrdugh' bios, a Dhia nam feart,
oiſ-cionn àird-neamh nan ſpeur:
Is togbhar ſuas do ghlòir gu hàrd,
oiſ-cionn gach tir gu leir.

## SALM LVIII.

AN labhair ſibhs' a choimh-thionail,
do rireadh ceart neamh-chlaon?
'S an tabhair ſibhs' gu comh-thromach,
breith cheart a chlann nan daoin'?
2 Is ann bhur croidhe 'ta ſibh dealbh'
mor aingidheachd gun tàmh:
'S air talamh 'ta ſibh tomhas fòs
foirèigin chruaidh bhur làmh.
3 Luchd-uilc o thiucfaid as a' bhroinn
nan coigrigh mhòir ata;

'N trà'

'N trà' bheirthear iad, air ſeachran theid,
a' labhairt bhreug gach la.
4 A' nimh mar nimh na nathrach 'ta:
mar nathair 'dhruid a cluas.
5 Re guth nan draoi 'ta eagnaidh ſeòlt',
nach eiſd is fòs nach gluais.

6 Am fiacla bris, a Dhe nam beul:
a Thighearn' laidir threin,
Pronn fiacla agus tuiſg ro-mhòr
nan leòmhan òg gu leir.
7 Gu leaghadh ſiad ag ſileadh ſios
mar uiſge ruidh le gleann:
'S a ſhaighde bris, 'n trà' chuireas e
a bhogh' air lagh gu teann.

8 Mar ſheil'cheig bhios a' leaghadh as
gu rachaid thart' le claoidh':
Mar thoirrchios an-abuidh nam ban,
nior fhaicfid grian a choidhch'.
9 Sol mhothuigheas bhur potaidh' teas
teachd orr' o dhroighnibh crion,
Ni Dia, 's iad beo, 'na chorruigh mhòir
'n dùibh-ſgrios le hoſſaig dhein.

10 Biaidh aoibhneas air an fhirean chòir,
'n tràth chi ſe 'n dioghaltas:
Is ann am fuil luchd-aingidheachd,
nithfidh ſe fòs a chos.
11 Deir duin' ann ſin, gu bhuil gun cheiſt
deagh-dhuaïs ag daoine còir:
'S gu bhuil air talmhain fòs, gu beachd,
'na bhreïtheamh ceart Dia mòr.

TEaſairg, is ſaor mi, o mo Dhia,
o m' naimhdibh dh'eirghios rium.
2 O luchd an uilc 'ta fuileachdach,
dion mis', is cuidigh liom.
3 Feuch, 'n aghaidh m'anma luidh am plaid,
is chruinnigh daoine treun:
Ni hann, a Dhia, ar-ſon mo lochd,
no croin do dhearnas fein.

4 Ag ruidh ataid gun chron a'm' thaoibhs',
's gu hullamh dol air ghleus:
Chum teachd do m' fhurtachd moſgail tràth,
is toir fainear am beus.
5 O Dhe nan ſluagh, Dhe Iſraeil,
moſgail 's gu fioſruight' leat
Na Geintligh: 's na dean iochd air neach
gu haingidh bhris do reachd.

6 Air teachd do'n fheaſgar pillidh ſiad:
ag donnalaigh gu hàrd
Mar choin, m'an bhail' a' cuartaghadh,
is amhluidh ſin ataid.
7 Feuch, brùchdaidh ſiad amach le 'm beul:
nam bilibh cloidheamh geur:
Cia chean' do chluinn, no bheir fainear,
ſe sùd is caint dhoibh fein.

8 Ach thuſa, Dhia Jehobhah mhòir,
do ni tu gàire fò:
Is dhuit mar àdhbhar fanoid fòs
biaidh Geintiligh gach lo.
9 Ar-ſon gur mòr a lùth 's a neart
ſir-fheitheam orts' a ghnàth,

Do

Do bhrigh gu bhuil dhamh Dia nan dùl,
'na dhidean dlù' gu bràth.

10 Biaidh Dia o 'n d'thig mo thròcair chaomh,
dol romham air gach ceim:
'S e Dia bheir dhamh air m' eaſ-cairdibh
mo rùn gu faiceam fein.

11 M'am bi mo phobull dio-chuimhneach,
na marbh an aitim ùd:
O Dhia ar ſgiath, ſgaoil iad le d' neart,
is leag gu h iſiol fùd.

12 Fa lochd an teang', is caint am beil,
nan àrdan glacfar iad:
Fa chùis nam mallachd, is nam breug
do labhradar os àird'.

13 Sgrios iad a' t feirg, ſgrios iad gu tur,
chum iad a dhol air dhi':
Tuigfid gur Righ ann Jacob Dia,
gu h iomall crich gach tir'.

14 'S air teachd do'n fheaſgar pillfeadh iad,
ag donnalaigh gu hàrd
Mar choin, m'an bhail' a' cuartughadh,
is amhluidh bitheadh ſiad.

15 Ag iarraidh beath' gu feachranach
's gu luaimneach ann nan teinn;
Ag deanamh gearain ann ſan oidhch',
mun' bi an sàith nam broinn.

16 Ach miſe molfar leam do neart;
gu moch ag ſeinn do ghràis,
Ar-ſon gur tu mo thearmunn treun,
's mo dhaingneach fein ſgach càs.

17 'S tu

17 'S tu fein mo neart, dhuit canam fonn,
'S e Dia mo dhidean treun:
'S e 'n Dia ſin fein rinn tròcair orm,
's a chuidigh leam a'm' fheim.

## SALM LX.

DO thilg tu ſinne uait, a Dhia,
do ſgaoil tu ſinn air fad,
Do bhi tu ruinn ann corruigh gheir,
pill ruinn thu fein gu grad.
2 Chuir thus' an talamh trom air chrith;
is fòs do bhriſeas e:
Slànuigh a bhriſeadh, oir gu beachd
air creanachadh 'ta ſe.
3 Do thaisbein thuſa nithe cruaidh
do'n tſluagh a's leat le còir:
Fion buaireaſach chuir ùamhunn oirn'
thug thuſa dhùinn r'a òl.
4 Do thug tu bratach àrd a Dhe
do'n droing d'an eagal tu:
Do chum gu ſgaoilteadh sùd amach,
bhrigh firinn duit le cliu.
5 O dhaoirſe chum gu ſaorthar leat
do phobull ionmhuin fein:
Eiſd rium, is ſlànuigh mi gu grad
le d' dheas-laimh laidir threin.
6 Do labhair Dia 'n a naomhthachd fein,
biaidh aoibhneas orm nach gann:
Air Sechem ni mi roinn gu ceart,
gleann Sucot toimhſear leam.

7 'S leam

7 'S leam Gilead le dlighe cheirt,
Manasseh 's leam gu beachd,
'S i treabh Ephràim neart mo chinn,
bheir Judah 'mach mo reachd.
8 'Ta Moab 'na pot' ionnlaid dhamh,
tilgfeam thar Edom ruaidh
Mo bhròg: is dearnam caith-reim binn,
thar Phalestin le buaidh.

9 Cia bheir do n' chathair dhaingein mi?
's gu Edom bheir gu ceart?
10 Nach tus', a Dhia, le'r threigeadh sinn?
's nach deachaidh 'mach le'r feachd?
11 O thrioblоid tabhair congnamh dhùinn:
oir 's diomhaoin furtachd dhaoin'.
12 Trid Dhia do ni sinn treabhantas:
's e shaltras naimhde fuidhn'.

## SALM LXI.

RE glaodh mo ghearain eisd, a Dhe:
is m'ùrnaigh toir fainear.
2 O iomall talmhain eighfeam riut,
's mo chroidhe trom fuidh smal:
Dhia, treòruigh chum na cairge mi
a's àirde na mi fhein.
3 Bu tearmunn thu, 's bu chaisteal damh
o m' eas-cairdibh gu leir.

4 A'd' phubull naomhtha ni mi tàmh
gach aimsir is gach tràth:
Mo dhòigh fuidh dhùbhar sgàil' do sge'
cuirfidh mi fhein gu blàth.

5 Oir

5 Oir chuala tus', mo mhòide fòs,
'S an gealladh do rinn me:
Oighreachd na muintir thug tu dhamh
d'an eagal t ainms' a Dhe.

6 Buan-ſhaoghal agus aimſir chian
bheir thus' a Dhia do'n Righ:
Mar iomad ginealach is linn,
a bhliadhnaidh-ſin do ni.

7 Mairfidh ſe buan am fiadhnais De
gu bunaiteach 's gu bràth:
Tròcair is firinn deaſaigh dh'a,
d'a choimheadſan gach tràth.

8 Mar ſin gu ſiorruidh ſeinneam cliu
do tainm 'ta uaſal àrd,
Mo mhòide naomh' gu diolfam riut,
o la gu la gun chàird'.

## SALM LXII.

LE foighidin, 'ta m'anam bochd
feitheamh air Dia gu beachd:
'S ann uaidh' 'ta furtachd agus fòir
orm air gach taoibh ag teachd.

2 Se 'mhàin is carraig dhidein damh
is m'fhurtachd e roi-dheas:
Mo thearmunn dileas e faraon,
gu mòr ni 'n gluaisfear mis'.

3 C' fhad' dhealbhar aimh-leas leibh do neach?
làn-mharbhar ſibh gu beachd,
Mar bhall' air chrith, 's mar ghàradh dh'aom
'ta leagadh oirbh ag teachd.

4 O onoir àird d'a thilgionn ſios
'ta 'n comhairl' 'mhàin a' ruidh,
Si 's miann leo breug: beannachd nam beul,
ach mallachd ann taobh 'ſtigh.

5 O m'anam feith gu foighidneach
re Dia amhàin mar chleachd:
Oir annſan 'ta mo mhuinghin threun,
's mo dhòchas fein gu beachd.

6 Se 'mhàin is carraig dhileas dhamh,
's e 'mhàin mo ſhlàinte dheas:
Mo thearmunn daingean e faraon,
mar ſin ni 'n gluaisfear mis':

7 Mo ſhlàinte 'tà 's mo glòir ann Dia,
ris earbfam fein do ghnàth:
Carraig mo neart, 's mo thearmunn treun
's e Dia, gu buan 's gu bràth.

8 O phobuill, cuiribh ann an Dia
bhur dòchas anns gach àm,
'N a fhiadhnàis doirtibh 'mach bhur croidh':
's e Dia ar tearmunn ann.

9 'S ni diomhaoin daoine beag gu fior,
'ta daoine mòr nam breig:
Air meidh re'n tomhas, 's ea-truim' iad
na diomhaoineas fa cheud.

10 Na hearb a fòirneart, 's na dean uaill
a reabuinn no droich-bheart,
Na ſocruigh fòs do chròidh' air ſtòr,
'n trà' chinneas ſaidhbhreas leat.

11 Do labhair Dia aon uair amach:
sùd chualas uair no dha,

Gur

Gur leis an Dia 'ta cumhachdach
treis' agus neart gach la.
12 Tròcair, a Thighearn', beanuidh dhuit
is gràſa mòr faraon:
Oir bheir tu reir an gniomhthara,
a luigheachd do gach aon.

## SALM LXIII.

O Dhia, is tu mo Dhia, gu moch
do iarram thu gach la:
Ro-thart-mhor ata m'anam bochd,
ann geall ort fein do ghnà';
'Ta miann, is ciocras mòr air m' fheòil
ann geall ort fein gach am,
Ann tir ro thirim thart mhoir theith,
gun uiſg air bith bhith ann.
2 Do chumhachd chum gu faiceadh mi
's do ghlòir a'ta ro-chaomh;
A reir mar chunncas roimhe thu,
le cliu a' t àros naomh'.
3 Ar-ſon gur fearr na beatha fòs
do chaoimhneas gradhach caoin:
Ard-mholadh dhuit le hiomdha cliu
mo bhilidh bheir faraon.
4 Mar ſin an cian do bhitheam beo
beannuigheam thu do ghnàth:
Is ann do naomh-ainms' togbham ſuas
mo làmhan riut gach tràth.
5 Sàſuighear m'anam mar le ſmior
' s le ſaill roi-reamhar reidh:

Is

Is bheir mo bheul 's mo bhilidh dhuit
àrd-mholadh ait, a Dhe.

6 'N tràth ni mi air mo leabaidh fòs
do chuimhneachadh le tlachd,
'S ann am na faire ſmuainim ort,
ag dol do'n oidhche thart'.

7 Ar-ſon gur tu b'fhear-cuid'idh leam,
a Thighearn' is a Dhe:
Biaidh aoibhneas agus aiteas orm,
fuidh dhùbhar ſgàil' do ſge'.

8 'Ta m'anam leantainn ort gu dlùth:
do dheas-lamh chum mi ſuas.

9 Luchd iarraidh m'anma bochd d'a ſgrios,
do rachaid ſios do'n uaigh.

10 Le faobhar cloidheimh agus arm
ſios tuitſidh ſiad gu làr:
Mar chuibhrinn do na ſionnachaibh
do nithear iad le tàir.

11 Ach aoibhneach biaidh an Righ ann Dia,
na lughas e gun bheud
Do ni ſiad uaill: ach druidſear beul
gach ti do labhras breug.

## SALM LXIV.

'N Tràth dheanam ùrnaigh riuts, a Dhe,
eiſd re mo ghuth gu luath:
O eagal nàmhaid coimhid fòs
gu tearuint' m'anam truagh.

2 O chomhairl' dhiomhair dhaoine daoi,
o ionnſaidh ghairbh ſaraon

Luchd deant' an uilc is aingidheachd,
cuir folach orm gu caoin.
3 An teanga fein do gheuraigh ſiad
mar chloidheamh guineach geur;
'Ta 'm bogh', air lagh, 's an ſaighde deas,
ſiad briathra ſearbh am beil.
4 Gu caitheadh ſiad ann diomhaireachd
an neach ſin foirfe 'ta:
Gu hobann 'taid 'ga chaitheamh fòs,
eagal nior ghabh no ſgà'.
5 Ag gabhail miſneich 'taid ſan olc,
gu h uaigneach caint le cheil'
M'a leagadh lion: is iad ag ràdh,
cia chi, no cia d'an leir?
6 Na h uile do rannſuigh ſiad amach,
do choimh-lion ſgrùdadh mion,
An rùn a ſtigh 's ro-dhomhain e,
's an croidhe 'ta mar ſin,
7 Ach ſaighead caithfidh orra Dia,
bhios guineach agus geur,
Grad-bhuailthear agus lotar iad,
'g an gortughadh gu leir.
8 Mar ſin do bheirid orra fein
toradh an teang' gu grad:
Gach uile neach d'an leir an dòigh,
teicheadar uath' am fad.
9 Mòir-eagal bithidh air gach neach,
is nochdfuid obair Dhe:
Oir bheireann ſiad gu glic fainear
an gniomh ùd do rinn ſe.

10 Ni 'm firean aoibhneas mòr ann Dia,
ag cur a dhòchais ann:
'S gach neach 'gam bhuil an croidhe ceart
nid gàirdeachas nach gann.

## SALM LXV.

'TA ann an Sion feitheamh ort
moladh, a Dhe, gun di':
'S ann duit a dhiolfar fòs gu pailt'
a' mhòid mar ghealfar i.
2 O thus' a dh'eifdeas ùrnaigh ghlan,
's ann chugad thig gach aon.
3 Mo fheachrain 'taid ann uachdar orm:
glan thus' ar peacaidh uainn'.
4 'S beannuight' an duine fin a choidhch'
do thaghar leatfa Dhe,
'S a bheir tu fòs am fogus dhuit,
a'd' chùirt gu 'n comhnuigh'nn fe:
Sàfuighear finn le maitheas mòr
do theach, 's do theampuill naomh'.
5 Le nithibh ùathbhafach, bheir dhùinn
a'd' cheartas freagradh caomh,
A Dhia ar flàinte, 's tu gu dearbh
làn-dòchas crich gach tir',
'S na bhuil fan fhairge fada uainn',
an dòchas 's tu do fhior.
6 Le neart-fan fhocruigh fleibhte mòr,
e criosruight' fòs le treis'.
7 Do choifgfear fuaimneach mar', is tuinn,
is bruidheann dhaoine leis.

8 Na

8 Na daoine 'ta ann comhnuidh thall,
's na tiorthaibh fad' amach,
'Na ùamhunn orra 'ta gu mòr
do chomhar' miorbhuileach:
Do bheireann tu air dol amach
na maidin gach aon la,
'S air dol an fheasgair mar an ceadn'
bhi aoibhin ait do ghnà'.

9 An talamh 'ta tu fiosrachadh,
's 'ga uisgeachadh gu reidh:
Le amhainn De 'ta làn do'n uisg',
trom beartach ni tu e:
Dhoibh arbhar 'ta tu deasughadh,
ag freasdal d'a mar sin.
10 'S ag uisgeachadh le pailteas mòr
na hiomairean gu mion:
A sgrioban leagfaidh tusa sios,
le frois 'ga dheanamh tais,
A chinneas agus fhochann fòs
'gam beannachadh le mais'.
11 M'an bhliadhnaidh coroin 'ta tu cur
le d' mhaitheas fein a Dhe,
'Ta saill ag sileadh anns gach àit'
o d' cheimeanaibh gu reidh.
12 Air cluanaibh glas an fhàsuigh luim
do shilseann siad gu mion;
Na tulaich bheag', gach taobh ataid
làn aoibhneis agus gean.
13 Na cluana air an sgedughadh
le treudaibh: ta na glinn

Le harbhar air am folach fòs:
gàir' aoibhneis ac' 'ga fheinn.

## SALM LXVI.

TOgaibh gach uile thir gu hàrd,
iolach do Dhia nan dùl.
2 D'a ainm ro-uasal seinnibh glòir:
ag tabhairt dhosan cliu.
3 Abruibh re Dia, cia hùathbhasach
gach beart do nithear leat?
Oir geillfidh dhuit do naimhde borb,
ar-son gur mòr do neart.
4 Sleachdaidh gach uile thalamh dhuit,
ag iomradh ort gu binn:
Do tainm ro-uasal iongantach
nid moladh mòr do fheinn.
5 Thigibh ann so is amhaircibh
air oibribh De gu geur:
'Ta ùathbhasach 'na ghniomharthaibh
air chloinn nan daoin' gu leir.
6 Mar thalamh tirim rinn se 'n cuan:
is trid nan sruth bu luath
Chuaidh daoin' ann cois, ann sin do bhi
sinn annsan ait le buaidh.
7 Le threin-neart riaghluidh se a choidhch',
d'a shùilibh-sin is leir
Na Geintiligh; 's na hàrduighid
luchd eas-aontais iad fein.
8 O dhaoine, beannuighibh ar Dia,
àrd-mholaibhs' e gun chlos.

9 Se

9 Se chum ar n anam beo, ſe bheir
nach corruighear ar cos.
10 Mar airgiod leaghta ghlan tu ſinn:
's tu dh'fhidir ſinn a Dhe.
11 Chuir umainn lion: ar leaſraigh chuir
fuidh dhòghrainn is fuidh phein.
12 Thug tu air dhaoinibh marcachd oirn',
trid tein', is uiſg' do chuaidh,
A rìs gu hionad ſaidhbhir reidh
do thug tu ſinn le buaidh.
13 Racham do d' thigh le ofrail loiſgt':
dhuit coimh-lionam mo mhòid,
14 Do ghealladh leam le foſgladh beil,
'n tràth bhi mi 'n eigin mhòir.
15 Do'n eallach reamhar iobairt loiſgt'
le tùis is ſaill nan reith';
Ofrail nam bò, 's nan gabhar fòs
do bheiream dhuit fa leith.
16 Thigibh, is eiſdibh ſo, gach neach
air am bhuil eagal De,
Gach maith do rinn air m'anam bochd
sùd airiſeam gu reidh.
17 Do ghlaodhas ris gu hàrd le m' bheul:
le m' theangaidh dh'àrduigh' e.
18 A'm' chroidh' d'an tiubhrainn ſpeis do'n olc,
cho 'n eiſd an Tighearn' mi.
19 Gu dearbh dh'eiſd Dhia rium: thug fainear
guth m'ùrnaigh Righ nan dùl.
20 Moladh do Dhia, nar cheil a ghràs,
's mo ghuidh' nior chuir air cùl.

GU deanadh Dia mòr-thròcair oirn',
'S ar beannachadh do ghnàth :
Is togbhadh ſe gu gràſ-mhor oirn'
dealradh a ghnùis gu bràth.
2 Chum fios do ſhlighe bhi gu fior
air fad gach tir' gu ſeth;
Is iomradh air do chabhair chaoimh
'meaſg fineacha fa leith.

3 Moladh am pobull thus', a Dhe :
moladh gach pobull thu.
4 Biodh gàirdeachas air fineachaibh,
gu hait ag ſeinn do chliu :
Oir ceirt-bhreith bheir tu air an tſluagh,
riaghlaigh's air talamh iad.
5 Moladh gach pobull thus', a Dhe :
moladh iad thu 's gach àit'.

6 'N ſin bheir gach talamh is gach fonn
deagh-thoradh trom gu pailt' :
s cuirfidh Dia ar Tighearn' oirn'
a bheannachadh gun airc.
Ni Dia ar beannachadh gun cheiſt,
's biaidh eagal-ſan gu fior
air gach aon neach a dh'àitigheas
fad iomaill crich gach tir'.

## SALM LXVIII.

EIrgheadh ar Dia, is ſgaoilfear leis
an drong a's naimhde dh'a,
s an aitim ſin thug dhoſan fuath,
teichfid o ghnùis gach la.

2 Mar dh'fhuaduigh'r deatach, fuaduigh iad
mar leaghas teine ceir,
Mar ſin gu ſgriosfar droch-dhaoin' as
a fiadhnais De gu leir.
3 Ach gàirdeachas air dhaoinibh còir:
is aoibhneas gu raibh ac'
Am fiadhnais Dhe, le luathghair mhòir
bid ſuilbhir agus ait.
4 Seinnibh do Dhia, ſior-mholaibh ainm:
àrduighibh Dia a'ta
Marc'achd air neamh, trid ainm-ſin JAH,
biobh ait 'na làth'r a ghnà'.
5 Do dhilleachdaibh is athair Dia,
do bhain-trea'chaibh gun neart
'Ta ſe ann tigh a naomhthachd fein
'na bhreitheamh comh-throm ceart.
6 Is cuirfidh ſe ann teaghlaichibh
an dream 'ta uaigneach truagh:
Is ſaoruidh ſe gu tròcaireach
na bhuil fuidh chuibreich chruaidh;
Ach drong a bhios gu h ea-corach
re ceannairc is re lochd,
Do ni ſiad comhnuidh bhunaiteach
am fearann tirim bochd.
7 Air dol duit roimh do dhaoin', a Dhe:
ag ſiùbhal fàſaich chruaidh.
8 Chriothnuigh an talamh, ſhil na ſpeir
ann lathair Dhe nan ſluagh:
Sliabh Sinai fein 'ta daingean àrd,
do chriothnuigh ſe gu mòr

Ann làthair Dhia, Dia Ifraeil
'ta urramach ann glòir.
9 Do fhil tu, Thighearna, gu pailt'
fearthuin anuas gun dith;
Le'r fhocruigh is le'r dh'fhurtuigh tu
air toighreachd, is i fgith.
10 Do bhi do choimh-thional 's do fhluagh
nan comhnuidh innt': a Dhe,
Do d' mhaitheas rinn tu deafughadh
do d' dhaoinibh bochda fein.
11 An Tighearna 'ta laidir treun
do leig fe guth amach,
'S a chuideachd ùd do dh'fhoillfigh e
bhid lion-mhor iomarcach.
12 Righridh nan armailteadh 's nam feachd
ann fin gu grad do theich:
'S am bantrachd ag a' bhaile dh'fhan
do bhid a' roinn na creich.
13 'Meafg phota luidh fibh, ach biaidh fibh
mar fgiath' nan colman luath,
Foluight' le h airgiod, is an cleit'
le h òr a's deirge fnuadh.
14 'N tràth fgaoil Dia uilea-chumhachdach
na Righridh innt' a fteach,
Do bhi fi geal mar Shalmon àrd,
's i uile làn do fhneachd.
15 An fliabh ùd De is cofmhuil e
re Bàfan 'meafg nam beann,
Mar Bhàfan mòr is amhluidh e,
gu h àrd do thog a cheann.



16 Creud

16 Creud as far leim ſibh, bheanntaidh àrd?
'S e ſo àrd-thulach De
A' miann leis tàmh, is bithidh ſe
'na chomhnuidh ann gach rè.
17 'Taid carbaid Dhe nam fichid mil',
milte do ainglibh treun:
'Na theampull naomh' 'ta Dia nam meaſg
ionann 's 'na Shinai fein.

18 Is chuaidh tu ſuas air ionad àrd,
thug bruid am braighdeanas,
Do dhaoinibh fhuair tu tiodhlaicthe
le'n dean tu toirbheartas:
'S ann cheana fòs do'n mhuintir ùd
roi-cheannairceach a'ta,
Do chum gu 'm biodh Jehobhah Dia
ann comhnuidh ac' do ghnà'.

19 Dia gu ma beannuight' gu raibh e,
'ta dòrtadh oirn' gach lo
A thiodhlaicthe, 's e Dia ar ſlàint',
an Dia do chum ſinn beo.
20 Is leinn an Dia 'ta laidir treun,
ni cabhair anns gach càs:
Do Dhia Jehobhah beanaidh fòs
làin-teaſairgin o'n bhàs.

21 Ach ceann a naimhde brisfidh Dia:
is claigeann greannach cruaidh
An ti do imthigheas gu dàn'
'na chionta fein gach uair.
22 Deir Dia, do bheiream air an ais
mo ſhluagh o Bhàſan àrd,

'S a rìs o dhoimhneachd fairge fòs
do bheiream iad gun chàird.'

23 Chum ann am fuil do naimhde dian
do chos gu deanta dearg,
'S gu tumta fòs nam fuil-ſin fein
teanga do mhadradh garg.

24 Do thriall-ſa chunnairc iad, a Dhe,
a Thighearna ro-chaoimh,
S e triall mo Thighearn', is mo Righ,
'S ann ann ſan àros naomh'.

25 Luchd-orain d'imthigh ſiad air thùs,
luchd inneil ciuil a rìs;
Nam meaſg ag bualadh tàbuir fòs
na maighdeana do bhid.

26 Deanuibhſe Dia a bheannachadh
'n ar coimh-thional le cheil',
Eadhon Jehobhah Dia nam feart,
o thobar Iſraeil.

27 Benjamin beag le'n triath ann sùd,
bhi prionnſuidh Judah ann,
Le'n comhairl', prionnſuidh Naphtali,
is prionnſuidh Sebuluin.

28 Do Dhia ſe dh'àithn is dh'orduigh dhuit
do neart agus do threòir:
An gniomh do rinn tu air ar ſon,
neartuigh, a Dhe na glòir'.

29 Ar-ſon do theampuill naomh', a Dhe,
bhi ag Jeruſalem,
Do bheir na Righridh 'ta fa'n cuairt
deagh thiodhlaicthe dhuit fein.

30 Toir achmhaſan do luchd nan ſleagh,
's do chuideachd mhòir nan tarbh,
Do laoghaibh fòs a' phobuill ùd,
toir achmhaſan gu garbh,
Gu nuig le pioſaibh airgid duit
gu geillfeadh ſiad fuidh d' ſmàchd:
Sgaoil thus' am pobull ùd, a Dhe,
do ghabh do'n chogadh tlachd.
31 Thig prionnſuidh mhòr' o'n Eghipht 'mach,
's ni Ethiopia
A làmh do ſhineadh 'mach gu luath
ſuas ris an Righ ar Dia.
32 O Rioghachda na cruinne-ce,
ſeinnibh do Dhia gu grinn:
Do'n Dia a's Righ 's is Tighearn' ann,
dh'a ſeinnibh moladh binn.
33 Do'n mharcach àrd air neamh nan neamh
bhi ann o'n aimſir chein:
Feuch, 'ta ſe cur amach a ghuth,
a ghuth 'ta làidir treun.
34 Sior-thugaibh neart do Dhia: oir 'ta
a ghlòir thar Iſrael,
'S a threis' ata ſna neamhaibh àrd,
's ann neulaibh tiugh nan ſpeur.
35 O d' naoimh-theach 's ùamhunn thus' a Dhe:
Dia Iſraeil gu beachd
D'a phobull bheir ſe neart is treòir:
's beannuighte Dia nam feart.

O Teaſairg mis', a Dhe mo neart,
oir dhoirt na tuilte orm,
Is thainig fès air m'anam bochd
na h uiſgeacha le toirm.
2 Ann làthaich dhomhain 'ta mi 'n sàs,
gun àit' ann ſeasfainn ann,
Le h uiſgibh domhain ghlacadh mi,
is ſruth dol thar mo cheann.
3 'Taim ſgith le m' ghlaodhaich; agus 'ta
mo ſcornach loiſgt' le tart:
Mo ſhùile 'ta air fàillneachadh,
feitheamh air Dia nam feart.
4 'S lion-mhoir' na folt mo chinn, luchd m' fhuath
gun chùis; le'r b'àill mo chlaoidh'
Air bhith dhoibh dhamh gu h ea-corach
nan naimhdibh, treun gach laoi:
Ann ſin an ni nach d'thug mi leam
dh'aiſig mi uam gu beachd.
5 Dhia, 's fioſrach thu air m'amaideachd,
ni 'm foluight' ort mo lochd.
6 Nàir' air mo ſgàths', a Dhe na leig,
o Thighearna nan ſlògh,
Air neach air bith do'n aitim ùd
'ta feitheamh ort gach lo:
An drong ùd, o Dhia Iſraeil,
do iarras thu gu ſeth
Na leigſe orra nair' a choidhch'
no maſladh as mo leith.
7 Oir dh'fhuilngeas maſladh air do ſgàth:
lionadh mo ghnùis le nàir'.

8 Do m' bhràthraibh is fear coigreach mi,
coimheach ag cloinn mo mhàth'r.
9 Le eud do theachs' do shluigeadh mi:
mead 's a bheir masladh dhuit,
'S ann orms' an spreigeadh sùd gu leir
gu leath-tromach do thuit.
10 'N trà' rinn mi gul, m'anam do throisg,
do mhasluigh iad mo ghniomh.
11 'N trà' chuir mi umam eadach saic,
ball-magaidh rinneadh dhiom.
12 An drong do shuidheas ann sa' gheat',
's cùis chomraidh dhoibhsin mi:
Is ag luchd misg' re am am pòit'
a'm' oran dhoibh do bhi.
13 Ach mis', 'ta m' ùrnaigh riuts, a Dhe,
an uair a's taitneach leat;
Eisd rium, a Dhe, tre mead do ghràis,
le d' chabhair fhior gu ceart.
14 O'n làthaich saorsa mis', a Dhe,
chum fuidh nach rachuinn sios:
O luchd mo mhio-ruin teasairg mi,
's o dhoimhneachd uisg' ainios.
15 Na rachadh tharam tuilteach uisg',
na sluigeadh doimhneachd mi,
An slochd na druideadh orms' a bheul
gu h iomlan chum mo chlaoidh'.
16 Eisd rium, o Dhia, oir 's maith do ghràs:
pill rium a'd' thròcair phailt'.
17 Do ghnùis na ceil air tòglach fein,
eisd rium gu luath: 's mi 'n airc.

18 Re

18 Re m'anam druid, is fuafgail e:
bhrigh m'eaf-caird', dean mo dhion.
19 Mo mhafladh, m' eaf-onoir, 's mo nàir',
's mo naimhde 's leir dhuit fein.
20 Le toibheim 'ta mo chroidhe brift':
is mi gu h iarganach:
Dh'iarr mi luchd-truais, is comh-fhurtachd,
is diubh ni 'm fuaras neach.
21 Mar bhiadh do thug fiad dom-blas damh,
chofg m'iotaidh thug fion geur.
22 Mar ghaoift' gu raibh am bòrd: 's mar rib,
an foirbheas sùd gu leir.
23 Gun leirfinn fàg an sùil': do ghnàth
an leafrach' cuir air chrith.
24 Doirt tfhearg amach, 's le d' chorruigh
glac iad gach uair fam bith. [gheir
25 Mar fhàfach biodh gun àiteach' ann
an ionad tàimh 's an teach,
Is ann nam pàilliunaibh faraon
na dearnadh comhnuidh neach.
26 Oir leanadar le foireigneadh
an ti do bhuaileadh leat;
Is labhradar chum doilgheis mhòir
do'n droing a rinn tu lot.
27 Cuir ciont' re'n aingidheachd, 's na leig
a'd' cheartas iad a fteach.
28 As leabhar fòs nam beo gu tur
fgrioftar iad sùd amach,
Is maille ris na fireanaibh
a bheanas duit gun cheift,

Is ann an aireamh dhaoine còir
  nar ſgriobhthar iad am ſeaſd'.
29 Ach miſe 'taim gu hainnis bochd
  is làn do bhròn faraon:
Togadh do ſhlàintſe mis' ann àird'
  a Dhe gu gràs-mhor caoin.

30 Le horan binn ſior-mholaidh mi
  deagh-ainm mo Dhe gun chàird',
'S a chliuſan fein ſior-thogbhar leam
  le buidheachas gu hàrd.
31 'S fearr leis an Tighearn' sùd gu mòr
  na damh 'ta adharcach,
No iobairt fòs do bheireadh neach
  do bhiorach crobhanach.

32 Na daoine ſeimh do chi ſiad ſo,
  's bid aoibhneach ait gu leòr:
Is biaidh bhur croidhſe beo gu bràth
  'ta 'g iarraidh Dhia na glòir'.
33 Re bochdaibh eiſdidh Dia, 's cho dean
  tàir air a phrioſunaich.
34 Neamh, muir, is tir, gu molfaid e,
  's gach ni 'ta gluaſachdach.

35 Oir bailte Judah togbhaidh Dia,
  is ſaorthar Sion leis,
Do chum gu mealfaid i gu buan,
  'g a hàiteachadh am ſeaſd'.
36 Do ſhliochd a ſheirbhiſeach gu fior,
  ſealbh dhileas dhoibhſin i:
'S an dream do thug d'a ainmſin gradh,
  ſior-chomhnuidh innt' do ni.

JEhobhah Dhia, do m' theasairgin,
'S do m' chongnamh, deifrigh ort.
2 Biodh nair' is amhluadh air an dream
'ta 'g iarraidh m'anam' bochd:
Pillthear an dream ùd air an ais,
mo lochd 'ta 'g iarraidh ghnà',
Mòr-amhluadh gu raibh orra sùd,
is ruidheadh gruaidh gach la.

3 Gu pillthear iadsan air an ais
mar thuarasdal d'an nàir',
An dream a deir gu sanoideach,
aha, aha le tàir.
4 Aoibhneas is aidheir, do gach neach
ga d'iarraidh fein a'ta:
Is abradh siad le'r toigh do shlàint',
Dia gu ma mòr', do ghnà'.

5 Ach mis' ataim gu h ainnis bochd,
do m' ionnsuidh greas, a Dhia:
M'fear-cuid'idh thu, 's mo shlànuigheoir,
moille na dean, mo Thriath.

## SALM LXXI.

'S Ann riut ataim ag earbs', a Dhe,
nàir' orm am feasd' na biodh.
2 A'd' cheartas fòir; toir orm dol as:
aom rium do chluas, saor mi.
3 A'd' charruig comhnuidh biosa dhamh,
d'an tathuigheam do shior:
Mo chaisteal, is mo dhaingneach thu,
thug àithne chum mo dhion.

4 As laimh nan aingidh, o mo Dhia,
dean fuaſgladh dhamh a'm' chruas,
As laimh na muintir ea-coraich
'ta ain-iochd-mhor gun truas.
5 Ar-ſon gur tus', a Thighearn' Dhia,
mo dhòchas ann am fheim:
O aois is aimſir m'òige 'nuas,
mo mhuinghin thu roi-threun.

6 'S ann leatſa chumadh miſe ſuas
o thain'geas as a' bhroinn:
As bolg mo mhàthar bhuin tu mi,
ſior-mholam thu gu binn.
7 Mar àdhbhar iongantais, a Dhe,
ag mòran do bhìth mi;
Ach 's tus' a's tearmunn dileas damh,
's mo ſpionnadh mòr gun di'.

8 Gu lionthar le do chliu mo bheul,
's le tonoir fein gach lo.
9 Na tilg mi dhiot a'm' aois: 's na treig
'n trà' dh'fhàillnigheas mo threòir.
10 Oir m'aghaidh mead 's is naimhde dhamh
labhruid gu ſgaiteach geur:
'S an dream 'ta brath air m'anam bochd,
ghabh comhairle le cheil'.

11 Ag ràdh, do threigeadh e le Dia:
leanaibh e 'nois gu teann
Is glacaibh, oir d'a theaſairgin
ni bhuil neach idir ann.
12 A Dhe, na bioſa fada uam:
fòir orm, mo Dhia, gu luath.

13 Biodh

13 Biodh nàir', is claoidh', air m'eaſ-cairdibh
'gam bhuil air m'anam fuath:
Maſladh is nàir' d'am folach sùd,
'ta 'g iarraidh m'uilc gach lo.
14 Sir-earbam riut, is ſeinnidh mi
do chliu ni 's mò 's ni 's mò.
15 Labhraidh mo bheul air t'fhireantachd,
's do ſhlàint' gach la gun ſgios,
An aireamh sùd ag lion-mhoireachd
ni fheadar leam chur ſios.

16 Trid neart an Tighearna mo Dhia
fòs gluaiſſidh mi do ghnàth:
Is ni mi ſgeul air t'fhireantachd,
t'fhireantachd fein amhàin.
17 O m' òige rinn tu teagaſg dhamh,
a Thighearn' is a Dhe:
Is chuir mi t'oibridh iongantach
gu nuige ſo ann ceill.

18 Air bhith dhamh 'nois gu aoſ-mhor liath,
na treig mi, Dhia nam feart:
Gu taisbeanainn do neart 's do threis',
do'n àl a't'ann, 's re teachd.
19 'S ro-àrd do cheartas fein, a Dhia,
do rinn tu bearta mòr:
O Dhia, cia e a's coſmhuil riut
no choi'-meas leat is còir?

20 Triobloid ro-mhòr is an-ſhocair
's tu thaisbein dhamh a Dhe;
Aith-bheodhaichidh, is bheir tu 'rìs
ò dhoimhneachd talmhain mi.

21 Mo

21 Mo mhòrdhachd cuirfidh tus' a' mead,
'S bheir ſòlas air gach leith.
22 Air ſaltair molfam thu, mo Dhia,
ſeadh t fhirinn fein gu ſeth:
Is ſeinneam dhuit air chlàirſeich bhinn,
Dhia naomh' ùd Iſraeil.
23 Mo bhilidh ni mòr-ghàirdeachas
'n trà' ſheinneam dhuit le m' bheul:
Biaidh ſubhachas is aoibhneas mòr
air m'anam fein, a Dhe,
Do ſhaoradh leat gu tròcaireach
o thriobloidibh gu leir.
24 Is biaidh mo theang' air t fhireantachd
ag iomradh feadh an la:
Oir nàir', is amhluadh fhuair an dream
'g iarraidh mo lochd a'ta.

## SALM LXXII.

DHia, toir do bhreitheamhnas do'n Righ,
is t fhireantachd d'a mhac.
2 Do bheir ſe ceirt-bhreith air do ſhluagh,
's do d' bhochdaibh còir nan àirc.
3 Na ſleibhte àrd do bheir amach
ſioth-chaint do'n t ſluagh fa leith:
'S na tulaich bheaga, bheirid ſith
le fireantachd gu ſeth.
4 Air dhaoinibh bochd a' phobuill fòs
do bheir ſe breith gu ceart,
Is clann nan ainnis ſaoruidh ſe,
min-bhrisfidh luchd fòirneart.

5 Am

5 Am feadh bhios grian is gealach ann
freaſdal do'n la 's do'n oidhch',
Biaidh teagal orraſan gu mòr,
o linn gu linn a choidhch'.

6 Mar fhearthuin air an fheur bhios buaint',
's amhluidh do thig ſe 'nuas:
Mar fhraſachd dh'uiſgicheas am fonn,
is amhluidh ſin a ghràs.

7 R'a linn-ſin biaidh na fireanaidh
gu hùr a' fàs le blàth:
'S am feadh a bhios a' ghealach ann,
biaidh ſioth-chaint pailt', do ghnàth.

8 Biaidh uachdranachd aig' mar an ceadn'
o thuinn gu tuinn gu ſior,
Is ruigidh sùd o'n amhainn mhòir
gu hiomall crich gach tir'.

9 Luchd-comhnuidh fòs an fhàſaich chruaidh
'n a fhiadhnais ſleachdfaid dh'a:
A naimhde bithidh mar an ceadn'
ag imligh ùir gach la.

10 Righridh Tharſis, 's nan oilean fòs,
tiodhlaicthe bheir ſiad uath',
Bheir Righridh Sheba, Seba fòs
tabhartais dh'a gu luath,

11 Seadh, fòs 'n a fhiadhnais ſleachdaidh ſios
gach Righ air talamh 'ta:
'S gach ginealach air feadh gach tir',
dh'a ſeirbhis nid do ghnà'.

12 An tainnis bochd gun chuideachadh,
ſaoruidh trà' eigheas ris.

13 'S ni

13 'S ni acarachd re truaghan bochd,
is dionthar anam leis.
14 'S e theaſairgeas an anam fòs
air feill 's air foirneart geur:
Is ann a ſhùilibh-ſin gun cheiſt
's priſeil am fuil gu leir.

15 Bithidh ſe beo gu marthanach,
òr Sheba bheirear dh'a:
Gnà'-urnaigh nithear air a ſhon,
is molfar e gach la.
16 San talamh cuirthear dorlach sìl
air bharr nan ſliabh 's nam beann;
'S bithidh a thoradh trom air chrith
mar Lebanon nan crann;

'S an dream a'ta ſa' chathair mhòir
biaidh toradh orr' is blà',
Gu lion-mhor mar is dual do'n fheur
air talamh fàs a'ta.
17 Biaidh ainm-ſin buan gu ſuthain ſior:
comh-mhairiont' ris a' ghrein;
Is ann-ſan beannuighear gach ſlògh:
's beannuighear leo e fein.

18 Beannuight' gu raibh an Tighearn' Dia,
Dia Iſraeil do ghnàth,
An ti amhàin ni miorbhuile
le treis' is neart a làimh.
19 Beannuight' gu raibh gu ſiorruidh buan
ainm glòr-mhor uaſal fein;
Lionadh a ghlòir gach uile thir,
Amen, agus Amen.

SALM

GU firinneach 'ta Dia ro-mhaith
do phobull Ifraeil,
Do'n dream 'gam bhuil an croidhe glan,
'ta Dia dhoibh maith d'a reir.
2 Ach mife chean', is beag nach d'aom
mo chofa uam gu grad:
Cho mhòr nach d'rinn mo cheimne fòs
fleamhnachadh uam air fad.

3 Re hamadanaibh ghabh mi tnùth,
re faicfin foirbheis daoi.
4 Oir ni bhuil cuibhreach ann nam bàs:
neart laidir ac' do bhi.
5 Mar dhaoine eile ni bhuil fiad
fuidh thriobloid no fuidh leòn:
'S ni bhuilid air am plàigheadh fòs
mar chàch le piantaibh mòr.

6 Ardan mar fhlabhraidh uime fin
'g an cuartachadh ata:
Am fòirneart fein 'g am folach sùd
mar eadach thart' do ghnà'.
7 An sùile fult-mhor 'ta le faill:
an toic chuaidh thar a' miann.
8 'Taid truaillidh, is air fòirneart geur
labhraid gu h aingidh, dian.

9 Ann aghaidh neamh agus nan fpeur
am beul 'taid togbhail fuas,
Air feadh na talmhain is na tir'
an teanga-fan do ghluais.
10 Fa'n àdhbhar ùd gu nuige fo
a fhluagh-fan pillfidh fiad;

Is

Is fàiſgthear dhoibh do'n uiſg' amach
  làn cupain a's leòr mead.

11 Is deir ſiad, cia mar 's leir do Dhia?
  'm bhùil tuigs' ſan ti a's àird'?

12 Feuch, sùd na daoi, 'ta ſoirbheachadh,
  ag fàs nan ſtòr gun chàird'.

13 Mo chroidh' gu dearbh ghlan mi gun ſtà,
  's ann neimh-chiont' nigh mo làmh.

14 Oir buailt' is ſmachduight' do bhi mi
  gach maidin, 's feadh gach la.

15 Ma deirim, labhraidh mi mar ſo:
  feuch, pheacaighinn gu beachd
Ann aghaidh ſliochd is ginealaich
  na cloinne 's ionmhuin leat.

16 'N trà' bhreathnuigh mi gu tuiginn ſo,
  bu chruaidh-cheiſt orm an gniomh.

17 Ach chuaidh mi 'ſteach do naoimh-theach
  ann ſin do thuig mi 'n criochd. [De,

18 Gu dimhin chuir tu iad air fad
  ann àitibh ſhleamhain lom:
Is leagadh leats' iad ſios d'an ſgrios
  le dioghaltas gu trom.

19 Feuch cionnas thainig orra claoidh'
  a' mionoid bhig na h uair?
Ata ſiad air an ſgrios gu tur
  le oillt is eagal mòr.

20 Mar aiſling 'n uair a dhùiſgeas neach,
  mar ſin, a Dhia nan ſluagh,
Do ni tu tarcuis' air an dealbh,
  trà' mhoſglas tu as ſuain.

21 Mar ſin bhi air mo chroidhe cràdh,
'ſ a'm' àirnibh goimh do bhi.
22 Do bhi mi baoth, is ain-eolach:
mar bhrùid a'd' làthair mi.

23 Gidheadh, 'ta miſe maille riut
o Thighearna do ghnà';
Is air mo dheaſ-laimh ghlac tu mi
ga m' chunbhail ſuas gach la.
24 Do nithear leat mo ſtiuireadh fòs
le d' chomhairle a'm' fheim,
Is gabhaidh tu mi 'ſteach ſai-dheoidh
a' tàros ghlòr-mhor fein.

25 Cia agam anns na neamhaibh ſhuas
ach thus' a Dhia nan dùl?
Is ni bhuil neach air talamh fòs
ach thus' a'm bhuil mo dhùil.
26 Mo chroidh' is m'fheòil faraon ataid
air fàillneachadh gun cheiſt:
Gidheadh 's e neart mo chroidhe Dia,
'ſ mo chuibhrionn bhuan am feaſd'.

27 Oir feuch, an drong 'ta fada uait,
ſgriosfar is theid dhoibh as:
Do chlaoidheadh leat gach uile neach
chuaidh uait le ſtriopachas.
28 Ach dhamhſa 's maith teachd dlù' do Dhia:
dh'earb mi a Dia mo neart,
Do chum gu foillſighinn gu ſior
gach gniomh a rinneadh leat.

CReud as far thilgis ſinne uait
 an ann gu bràth, a Dhe?
Is creud re caoiribh tinealtraidh
 far las do chorruigh gheur?
2 Cuimhnigh, a Dhe, do choimh-thional
 do choſnadh leat o chein;
Slat toighreachd, ſhaor tu, cnoc Shioin,
 ann raibh do chomhnuidh fein.

3 Is chum nam fàſach fada buan
 do choſa tog gu grad:
Re mead an uilc do rinn do nàmh
 a'd' theampull naomh' air fad.
4 Do naimhde rinn ſiad beacadh borb
 'meaſg coimh-thionail do ſhluaigh:
Is chuir ſiad ſuas am bratacha
 mar chomhar' air am buaidh.

5 Bu chluiteach neach mar dheanta leis
 a thuagh do thogbhail ſuas,
Air chrannaibh àrd bhi doſrach tiugh,
 do chum an leagadh 'nuas.
6 Ach 'nois an obair ſhnoighte ghrinn,
 le hòrd, 's le tuaigh do bhris.
7 'Na laſair dheirg do chuir ſiad ſuas
 do theampull naomh' 'ga ſgrios'.

Tigh comhnuidh naomhtha tainmſe, Dhe,
 do thruailleadar le tàir,
'Ga mhilleadh is 'ga leagadh ſios
 coimh-iſiol ris an làr.
8 Nan croidhe labhradar mar ſo,
 ſgrioſamaid iad le cheil':

Gach

Gach Sinagog ag Dia ſan tir
do loiſgeadh leo gu leir.

9 Ar comhartha ni fhaiceamar,
Fàidh ni bhuil idir ann,
Ni mò 'ta neach 'n ar meaſg coimh-gheur
d'an leir cia fad' an t am.

10 Cia fhad' do bheir, o Dhia nan dùl,
na naimhde toibheim uath'?
An toir an nàmhad beim am feaſd'
do tainmſe Dhia nan ſluagh?

11 Creud as far phillionn tu do làmh,
do dheaſ-lamh fein air hais?
O buin amach o d' bhrollach i
chum fuaſglaidh oirn' gu cas.

12 Oir Dia na glòir' 'ta neart-mhor àrd
o chian is ſe mo Righ,
Am builſgein talmhain le na neart,
ag oibriugh' ſlàint' is ſith.

13 An fhairge ſgoilteadh leat le d' neart,
is cinn ro-laidir chruaidh
Nan dragon bhrisfeadh leat ſan uiſg',
ag tabhairt orra buaidh.

14 Cinn Lebhiàtain àdhbhail mhòir
's tu fein do bhris is phronn,
Is thug tu e mar bhiadh do'n t ſluagh
do bhi ſan fhàſach lom.

15 'S tu ſgoilt na tiobairt is an tuil:
's tu thiormuigh aimhne mòr.

16 'S tu dheaſuigh ſolus agus grian,
is leat an oidhch', 's an lo.

17 Criocha na talmhàin ſhocruigh tu:
do rinn tu 'n ſamhradh teith,
'S an geimhreadh fòs do rinneadh leat,
nan aimſiribh fa leith.

18 Gu d' thug na naimhde toibheim uath',
cuir sùd air chuimhn', a Dhè,
'S gu d' thug am pobull amaideach
do tainm ro-uaſal beim.

19 Anam do choluim na toir ſuas
do chuideachd mhòir nan daoi:
Is coimh-thional do dheòraidh' bochd
na dearmaid iad a choidhch'.

20 Do chùmhnant toir ſainear, a Dhe:
oir àite dorch' na tir'
Ata ſiad air làn-àiteachadh
le luchd an fhòirneirt gheir.

21 Na pillthear air an ais le nàir'
na dh'fhuiling fòirneart goirt:
An drong 'ta ainnis aim-beartach
dearnadh ſiad moladh ort.

22 Tog ort is eirigh ſuas, a Dhe,
tagair do chùis gu treun:
Cuimhnigh mar 'ta an tamadan
gach la toirt dhuitſe beim.

23 Na dearmaid guth na muintir ſin
nan naimhdibh dhuit a'ta:
'Ta bruidhean dhaoin' a dh'eirigh riut,
ſior-dhol a' mead do ghnà'.

DHuit, bheirmid buidheachas, a Dhe:
dhuit buidheachas do ghnà':
Oir foillſighid do mhiorbhuile,
gur fogaſg tainm gach la.
2 'N trà' gheibh mi is a ghlacar leam
coimh-thional mòr na tir',
Do ni mi dhoibh deagh bhreitheamhnas
gu comh-thromach 's gu fior.
3 'Ta 'n tir air ſgaoileadh is gach drong
'ga hàiteachadh ata:
Ach mis' an ti 'ta cunbhail ſuas
poſta na tir' do ghnà'.
4 A dubhras ris gach amadan;
na gluais gu hamaideach:
'S re luchd an uilc, na togaibh ſuas
bhur n adharc àrdanach.
5 Bhur n adharc fòs na togaibh ſuas:
ag caint le muineal cruaidh.
6 Ni h ann o'n ear, no 'n iar, no deas
thig onoir mhòr no buaidh.
7 Ach 's breitheamh Dia: do leagas aon,
's a thogbhas aon fa ſeach.
8 Oir cup ann laimh an Tighearn' 'ta,
do'n fhion a's deirge dreach:
Làn coi'-meiſg 'ta ſe, doirtidh Dia
cuid as amach gu grad:
A dheaſgaidh faiſgidh daoine daoi,
is òlfaid iad air fad.
9 Ach cuirfidh miſe fòs ann ceill
gu ſuthain is gu ſior,

Do

Do Dhia ùd Jacob canfar leam
àrd-mholadh binn gu fior.

10 Uil' adharca nan daoine daoi
ſgathaidh mi ſios gun chàird';
Ach adharca nan ſaoi air fad
togbhar gu grad ann àird'.

## S A L M LXXVI.

1 N Judah aithnighear Dia nam feart:
'ſ mòr ainm ann Iſra'l naomh'.
2 Ann Sàlem 'ta a phàilliun fòs,
'ſ a thàmh ann Sion caomh.
3 Saighde a' bhogha bhris e 'n ſin,
an ſgiath, 'ſ an cloidheamh geur,
An comhrag is an cath faraon,
do bhriſeadh leis gu treun.

4 Is mò do mhòrdhalachd, a Dhe,
is mò gu mòr do ghlòir
Na beanntaidh thog an cinn gu hàrd
le cabhartach ro-mhòr.
5 Do chreachadh luchd a' chroidhe chalm,
do choidil iad le ſuain,
Na fir do bhi nan curaidh' mhòr
an làmha fòs ni 'n d'fhuair.

6 O thus' a'ſ Dia do Jacob ann,
le d' achmhaſan 'ſ le d' neart,
An carbad-cogaidh is an t each
nan ſuain do chuireadh leat.
7 'S cùis eagail thu, thu fein a Dhe:
cia neach a chaſas riut.

No

No ann do ſhealladh ſheasfas ſuas
an uair bhios corruigh ort?

8 Do thug thu air do bhreitheamhnas
o neamh gur chualadh e:
Bhi air an talamh eagal mòr
's 'na thàmh do bhitheann ſe.

9 'N Trà' dh'eirigh Dia chum breitheamhnais,
do theaſairgin ſan am
Gach uile dhuine ciuin is ſeimh
air talamh do bhi ann.

10 Bheir fearg is corruigh dhaoin' ann ſin
àrd-mholadh dhuit gu beachd:
Is fuigheall fòs na feirge mòir
làn-choiſgidh tu le d' neart.

11 Geallaibh bhur mòid gu togarach
d'ar Dia Jehobhah àrd;
Is coimh-lionaibh gu fìrinneach
na gheallar leibh gun chàird':

Gach neach a'ta m'a thimchioll-ſan
tugadh ſiad dh'a 'n a am,
Deagh-thabhartais is tiodhlaicthe
do'n ti 's cùis eagail ann.

12 Do ni ſe ſpiorad phrionnſadh mor
ghlan-ſgathadh aſt' le neart:
Do Righribh fòs na talmhain ti
's cùis eagail Righ nam feart.

## SALM LXXVII.

LE m' ghuth do eigheas fein re Dia:
's ann le mo ghuth gu h àrd

Re Dia do ghlaodh mi, agus thug
sàir-eiſdeachd dhamh gun chàird'.
2 Ann la mo thriobloid dh'iarr mi Dia:
do ſhruth mo leòn gun ſgur,
Re fad na h oidhch': is m'anam truagh
sòlas do dhiùlt gu tur.
3 Do chuimhnigh mi air Dia ann ſin,
is bhiom ann triobloid gheir:
Do rinn mi gearan trom gun tàmh,
chlaoidheadh mo ſpiorad fein.
4 Chum tu mo ſhùil 'n a faireachadh:
'ta mi coimh-iarganach
Nach fead mi focal caint no ſgeil
labhairt le m' bheul amach.
5 Ann ſin air làithibh fad o ſhoin
do bhi mo ſmuainteagh' teachd,
Air bliadhnaibh fòs na h aimſir chein
do ſmuaintigh mi le beachd.
6 Do chuimhnigh mi mo cheòl ſan oidhch':
'taim caint re m' chroidhe fein,
Do rinn mo ſpiorad fòs gun tàmh
le dicheall ſgrùdadh geur.
7 An tilg an Tighearn' uaidh' gu bràth,
nach nochd ſe ghradh ni 's mò?
8 'N do ſguir gu tur a ghràs am feaſd'?
's a ghealladh fad gach lo?
9 'N do dhearmaid Dia gu firinneach
bhi gràſ-mhor caoin gu bràth?
'N do dhruid ſe ſuas 'n a chorruigh mhòir
a thròcair chaomh do ghnàth?

10 Ann

10 Ann ſin a dubhairt mi gu dearbh,
gur b'i sùd m'anmhuinn mhòr;
Ach bliadhnaidh deaſ-laimh cuimhnigheam
an ti a's àirde glòir.
11 Gniomhartha De ſir-mheòraigheam
mar rinneadh leis gach beart,
Is tiongantais o'n aimſir chein
ſior-chuimhnigheam gu beachd.
12 Air toibribhs' uile mar an ceadn'
ſmuaintighidh mi gu tric,
Is air gach gniomh do rinneadh leat
ſior-labhraidh mi gu glic.
13 Do ſhlighe, 'ta ſan ionad naomh',
O Thighearn' is a Dhe:
Cia 's coi'-meas ann a' mead re Dia
a'ta 'na Dhia dhùinn fein?
14 'S tu 'n ti 'ta deanamh iongantais
a Thighearna nam feart,
Agus a' meaſg a' phobuill fòs
do thaisbein tu do neart.
15 Do ſhaoradh leat d'an teaſairgin
do phobull dileas fein,
Clann Jacob agus Joſeph fòs,
le d' ghairden neart-mhor treun.
16 Chunnaire na huiſgidh thus', a Dhe,
chunncadar thu gu beachd:
Do ghabh ſiad geilt; air doimhneachd fòs
bhi mòran ogluigheachd.
17 Do dhoirt na neulltaidh uiſg' anuas,
bu ro-mhòr toirm nan ſpeur;

Do chuaidh do shaighde corranach
amach gu sgaiteach geur.

18 S na speuraibh guth do thairneanaich:
's na dealanaich gu tric
Do'n t saoghal rinn siad solus glan,
an talamh ghluais is chlisc.

19 Do chasan 'ta sna h uisgibh mòr',
do shlighe 'ta sa' chuan:
Is lorg do chois cho'n aithnigh sinn
'ta sùd am folach uainn.

20 Is amhluidh mar gu bitheann treud,
do phobull stiuireadh leat
Le deagh-laimh Mhaois is Aroin fòs,
'g an threòrughadh gu ceart.

## SALM LXXVIII.

MO phobull, eisdibh, re mo reachd:
is cluinnibh guth mo bheil.

2 Labhram am pàrablaibh; ag cur
sean-fhocla dorch' ann ceill:

3 Do chualamar is b'fhiosrach sinn,
ar 'n aithreach dh'airis dhùinn.

4 Cho cheil sinn air an cloinn-sin iad,
is dhiubh cho dean sinn rùn:
Ag foillsrughadh mòr-mholaidh De
do'n àl a'ta re teachd:
'S na miorbhuile do rinneadh leis,
a chumhachda 's a neart.

5 Ann Jacob teistas dhaingnigh se,
is reachd ann Israel,

A dh'or

A dh'orduigh ſe d'ar 'n aithreachaibh;
d'an cloinn an cur ann ceill.

6 Chum fios bhith ag an àl re teachd,
a' chlann a'ta gun bhreith:
Air eirghe dhoibh gu 'n innſid sùd
d'an gineil fein ſa leith:
7 Ann Dia gu cuirfeadh ſiad an dòigh,
's nach dio-chuimhnighid fòs
Oibreacha De, 's gu coimhdeadh iad
uil' aitheant' mar is còir:

8 'S nach biodh iad mar an ſinnſireachd,
làn ceannairc is droich-bheart,
Gun ſpiorad tairis ionnt' do Dhia,
's an croidhe gun bhith ceart.
9 Clann Ephraim le armaibh gleuſt',
air bogh' bu chuimſeach beachd,
Le geilt do phill ſiad air an ais
ann làithibh cath' is feachd.

10 Choimh-cheangal Dhe nior choimhid ſiad;
dhiùlt gluaſachd ann a lagh:
11 'S nior chuimhnid oibridh iongantach,
do thaisbein air am feadh.
12 Ann ſealladh sùl an ſinnſireachd,
's ann tir nan Egipteach,
Air machair Sòan rinn faraon
bearta roi-mhiorbhuileach.

13 Do ſgoilt ſe 'n fhairg', 's thug iadſan trid:
an cuan mar thorr do ſheas.
14 S an lo le neul do ſtiuir: ſan oidhch'
le ſolus tein' is teas.

15 Sgoilt creag ſan fhàſach, aiſte deoch
thug, mar as doimhneachd mhòir.
16 Bhuin ſruth' a creagaibh, thug air uiſg'
ruidh ſios mar thuil gu leòr.
17 San di-threabh pheacuigh ſiad ni 's mò;
do bhroſnuid an t Aird-righ.
18 Nan croidhe chuir ſiad cathadh air:
d'a' miann ag iarraidh bidh.
19 Labhair ſiad fòs ann aghaidh Dhe:
a dubhairt ſiad gu dian,
Am fead Dia ann ſan fhàſach mhòr
bòrd dhealughadh d'ar miann?
20 Feuch, bhuail ſe chreag, bhrùchd uiſg' [amach,
dh'eirigh an tuil gu luath:
Am fead ſe aran thabhairt fòs?
an deaſuigh feòil d'a ſhluagh?
21 Air cluinntin ſo, ghabh corruigh Dia;
re Jacob teine las,
Is dh'eirigh fearg ro-dhoinionnach
re Iſrael gu cas:
22 Ar-ſon nar chreidiodar ann Dia,
's nior chuir 'na ſhlàint' an dòigh:
23 Ge d'fhoſgail doirſe neamha fòs,
's o'n aird' gu d'àithn na neòil:
24 Dhoirt Manna orra 'nuas r'a ith':
thug dhoibhſin coirc nan ſpeur.
25 Biadh aingeal dh'ith ſiad: thug ſe dhoibh
do lòn an ſàith gu leir.
26 'S na ſpeuraibh thug air gaoith an ear
gu d'imthigh ſi gu treun:

Is le na neart do thug ſe 'ſteach
a ghaoth dheas mar an ceadn'.
27 Do dhoirt ſe orra 'nuas mar dhùs
le pailteas feòil r'a hith':
Eoin iteagach coimh-lion-mhor fòs
re gaineamh fairg' air bith.
28 Do leig ſe sùd nan camp anuas
m'an cuairt nan àite tàimh.
29 Do ith ſiad uil', is ſhàſuigheadh:
oir thug ſe dhoibh an sàimh.
30 Ni 'n raibh ſiad air an ſgarachduin
o mhiann an croidhe fein:
Ach air bhith acaſan am biadh
'ga chagnadh ann nam beul,
31 An drong bu ſhult-mhoir dhiubh 's bu trein',
ghlac Dia 'n a fheirg is mharbh:
'S an òigridh thaght' ann Iſrael
do bhuail ſe iad gu garbh.
32 Gidheadh taireis gach gniomh dhiubh sùd
do pheacuigh ſiad gu mòr:
Is ge do rinn ſe miorbhuile
nior chreid ſiad mar bu chòir.
33 Air 'n àdhbhar ùd do chaith ſe 'n làith'
ann diomhaoineas air fad,
Is bliadhnaidh fòs an aois gu leir
le carroid gheir chuaidh thart'.
34 An uair do mharbhadh leiſin iad,
ann ſin do iarr ſiad e,
Do phill ſiad, agus fòs do bhid
gu moch ag iarraidh Dhe.

35 Is chuimhnigh iadſan gur b'e Dia
an carraig threun do ghnà':
Is gur b'e fòs an Dia a's àird'
b' fhear-ſaoruidh dhoibh gach la.
36 Ach, rinn ſiad miodal ris le 'm beul,
le 'n teangaidh breug is gò.
37 Ni 'n raibh an croidhe ceart: 's ni 'n raibh
'na chùmhnant dileas d'a.
38 Ach Dia, roi-iochd-mhor mhaith ſe 'n lochd,
's nior ſgrios ſe iad gu geur;
Bu tric do phill ſe chorruigh uath',
nior dhùiſg ſe fhearg gu leir.
39 Oir chuimhnigh nach raibh ionnta sùd
ach feòil a ſheargas as,
Is oſag ghaoith a ſhiùbhlas thart',
's nach d'thig a rìs air h ais.
40 Cia tric do chuir ſiad cathadh air
ſan fhàſach thart-mhor chruaidh,
'S an di-threabh chuireadh corruigh air
le eaſ-aontas an t ſluaigh?
41 Agus do phill ſiad air an ais,
ghreanaigh ſiad Dia le cheil':
Chuir laìthilt agus tomhas fòs
air ti naomh' Iſraeil.
42 Nior chuimhnigh ſiad 's nior thug fainear
a ghairden treun 's a làmh:
No 'n la ann d'thug ſe furtachd dhoibh
is fuaſgladh fòs o'n nàmh:
43 No fòs mar rinneadh ann ſan Eipht
comhartha Dhe nam feart:

Air machair Sòan mar an ceadn'
a mhiorbhuile le neart:
44 An ſrutha chaochail ſe gu fuil:
's na hùillt nach feadfuidh 'n òl.
45 Chuir loſgainn chuc', is cuileogan;
le'r chlaoidheadh iad gu mòr.
46 Do thug ſe 'n toradh is am barr
do'n chaterpilar bheag:
Is ſaothair fòs an làmh air fad
fuidh ailghios locuſt leig.
47 Do bhris ſe fòs am fineamhuin
le cloich-ſhneachd chruaidh gun chàird';
Mhill ſe mar ſin le reodhadh teann
'n croinn fhìgis fhiadhaich àrd.
48 Do thug ſe fòs an eallach-ſan
thairis do'n chloich-ſhneachd gheir:
Le ſaighdibh teine-dealanaich
do chuir ſe as d'an treud'.
49 Teas feirge, triobloid, 's corruigh mhòr,
orra do thilg gu grad:
Le ainglibh olc do chuir nam meaſg
le'r chlaoidheadh iad air fad.
50 D'a chorruigh rinn ſe bealach reidh:
'n anam nior ghleidh o'n bhàs,
Am beatha thruagh thug thairis fòs
do ghalar-plàigh 's do'n chàs.
51 Do bhuaileadh leiſin ann ſan Eipht
gach ceid-ghin do bhi ann:
Toiſeach an neart am pàilliunaibh
bhuineadh do ghineil Ham.

52 Ach thug ſe 'mach a phobull caomh
mar chaoiribh as an tir:
Is rinn mar threud ſan fhàſach mhòr
an treòrughadh gu fior.

53 Do ſtiuireadh leis gu tearuint' iad,
gun eagal is gun ſgàth:
Ach air an naimhdibh dh'aom an cuan,
's gu hobann iad do bhàth.

54 Gu criochaibh ionaid naomhtha fein
do thug ſe phobull leis:
Gu nuig an cnoc ſo choiſin ſe
's a bhuadhuigh a làmh dheas.

55 Thilg ſe na Geintligh romp' amach,
's an oighreachd roinn le crann:
Do Iſra'l thug ſe 'n àite sùd
chum comhnuidh ghabhail ann.

56 Ach bhroſnuigh agus ghreanaigh iad
an Dia a's àirde glòir,
Agus nior chum 's nior choimhid iad
a theiſt' no reachd air chòir:

57 Ach phill air nòs an ſinnſir fein
's gu fealltach ghluais air fad:
Mar bhogha fiar do chlaonadar
is chuaidh a thaoibh gu grad.

58 Le'n dealbhaibh, is le'n àitibh àrd
chuir corruigh air is eud.

59 'N trà' chuala Dia, ghabh gràin, is fearg
ro-gharg re Iſrael.

60 Ionnas gur threig ſe phobull fein
ann Siloh bhi ann tàmh:

'S am

'S am pàilliun fòs dò ſhocruigh ſe
meaſg dhaoine le na laimh:
61 Am bruid thug ſuas a neart, 's a ghlòir
ann laimh nan naimhde garg.
62 Do n' chloidheamh thug ſe ſuas a ſhluagh:
re oighreachd ghabh ſe fearg.
63 Loiſgeadh le tein' an òigridh ghleuſt':
pòſadh cho d'fhuair na hòigh'.
64 An ſagairt thuit le cloidheamh geur:
's nior dhearn' am baintrea'ch bròn.
65 Ann ſin do mhoſgail Dia mar neach
'ta 'g eirghe as a ſhuain:
Mar churaidh leigeas àrd-ghlaodh as
taireis bhi pòit air fion.
66 Is ann nan deireadh bhuail gu geur
a naimhde fein le tàir:
Is chuir ſe iad o ſin amach
gu maſladh buan is nàir'.
67 Is pàilliun Joſeph dhiùltadh leis:
nior thagh treabh Ephraim fòs;
68 Ach thagh ſe Judah: cnoc Sion
d'an d'thug ſe gradh gu mòr.
69 Is thog ſe fhàrdoch naomh' ann sùd
mar lùchairt àird roi-dheas:
Is mar an talamh fòs faraon
do dhaingnigh ſe am feaſd'.
70 A ſhearbhant Daibhidh thagh, is thug
o chrò nan caorach e:
71 'S o leantuinn fòs nan òiſge trom
bhi torrach air an ſpreidh,

Is chuir ſe e do bheathachadh
Jacob a phobull naomh',
Is fòs do ghineil Iſraeil
a b' oighreachd dh'a ro-chaomh.
72 Reir ionracais a' chroidhe fein
bheathaich ſe iad gu beachd:
'S do reir deagh ſheòltuigheachd a làmh
do ſtiuir ſe iad gu ceart.

## SALM LXXIX.

O Dhe, do thainig Geintiligh
a ſteach a'd' oighreachd fein,
Thruaill iad do theampull naomh', is dh'fhag
'na torr Jeruſalem.
2 Is thug ſiad cuirp do ſhearbhantadh
do eunlaith neamh' mar bhiadh:
Is feòil do chaomh-luchd-muintir naomh',
do bheathachaibh an t ſleibh.
3 Mu thimchioll fòs Jeruſalem
dhoirt ſiad am fuil mar uiſg':
Is ni raibh neach d'an àdhlacadh
's d'an cur ſan uaigh ann taiſg'.
4 Ball-fanoid agus maſlaidh ſinn
d'ar coimhearſnachaibh fein:
Cùis ſpòrs' is mhagaidh do gach neach
a'ta m'ar cuairt gu leir.
5 Cia fhada, bhitheas corruigh ort,
a Dhe, am bi gu bràth?
'M bi teud ag loſgadh ruinn gu mòr
mar laſair theith do ghnàth?

6 Do chorruigh air na Geintlibh doirt
ag nach bhuil eòlas ort,
Is air na Rioghachdaibh nach gairm
air tainms' a Dhia nam feart.

7 Oir mhill ſiad Jacob, fhàrdoch fòs
'na fàſach chuir ſiad ſios.

8 Na peacaidh fòs do rinneamar
na cuimhnigh dhùinn a rìs;
Tioncadh gu luath do thrùacantas
ruigeadh ſe oirn' mu thrà':
Oir 's diblidh bochd anois ar ſtaid
ag taiteam ſios gach la.

9 Dean congnamh leinn, o Dhe ar ſlàint';
air ſgà' glòir tainme fein;
Sgà' tainmſe ſaor ſinn, agus glan
ar peacaidh uainn gu leir.

10 Creud as fa 'n abradh Geintiligh,
ca 'm bhuil anois an Dia?
Meaſg fineach ann ar ſealladh fein
gu 'n aithnigh' iad an Triath,
Le deanamh orra dioghaltais,
oir dhoirteadh leo amach
Fuil neimh-chiontach do ſhearbhantadh
gu lion-mhor iomarcach.

11 Oſnaidh a' phrioſunaigh gu d'thig
a' tfhiadhnais Dhe nam feart;
'S an dream do dh'orduigheadh chum bàis
ſaorſa, reir mead do neart.

12 Do'n droing 'ta dhùinn nan coimhearſnaibh
nam brollach diol fa ſeach,

Gach

Gach masladh le'n do spreig siad thu,
pill orra fein sa sheachd.
13 Treud tincaltraidh, 's do phobull sinn,
molfaidh sinn thu do ghnàth:
Is cuirfidh sinn os-àird' do chliu
o linn gu linn gu bràth.

## SALM LXXX.

EIsd, aodhair' Israeil, a'ta
measg Cherubim a'd' thàmh,
Le'r stiuirear Joseph caomh mar threud,
dealruighs' amach mu thrà'.
2 Ann làthair Ephraim, 's Bhenjamin,
agus Mhanasseh fòs,
Dùisgse do chumhachd: agus thig
d'ar saoradh mar is nòs.
3 Pill sinn a rìs, a Dhe nam feart:
tog oirne suas gu hàrd
Deagh dhealradh glan do ghnùis anois,
is saorthar sinn gun chàird'.
4 Cia fhad', a Thighearna nan sluagh,
a leanas corruigh riut
Re guidhe gheir na muintir sin
a's pobull dileas duit?
5 Do bheathaich thu do phobull fein
le aran deur is bròin:
Is tomhas pailt' do thug tu dhoibh
do dheuraibh goirt r'an òl.
6 Do rinn tu sinn mar àdhbhar stribh
d'ar coimhearsnachaibh fein:

'N ar

'Nar n àdhbhar spòrs' is abhacais
d'ar n eas-cairdibh gu leir.

7 Pill sinn a rìs, o Dhe nan slògh,
tog oirne suas gu hàrd
Deagh dhealradh glan do ghnùis anois,
is saorthar sinn gun chàird'.

8 Do thug tu sineamh'n as an Eipht:
na Geintligh thilg thu 'mach,
'S do shuidhigh thus' an fhineamh'n ùd
nan ionad sùd fa seach.

9 Reitigh thu àite dh'i: is thug
gur ghabh si freamh gu teann,
Le d' bheannachadh, is lionadh lè
an tir o cheann gu ceann.

10 Na cnoic ro-àrd do fholuigh si
le sgail' 's le dùbhar fein:
A geuga do bhi cinneachdain
mar shedair bhreagha reidh.

11 An dara taobh gu nuig an cuan
do chuir si 'mach a meòir,
An taobh ud eil' a geugan shin
gu nuig an amhann mhòr.

12 A gàradh creud far bhriseadh leat:
ionnas gu bhuil gach neach
'Ga spionadh air a' bhealach mhòr
ag gabhail thart' fa seach?

13 'Ta 'n torc a thig o'n choill' amach
'g a fàsachadh gu leir,
'Ta beathaich àllt' na machrach fòs
'g a slugadh suas le cheil'.

14 Pill,

14 Pill, guidhmid ort, o Dhia nan ſluagh:
is ſeall o neamh anuas,
Feuch, agus fiosruigh fein anois
an fhineamh'n ſo le truas:

15 An gàradh fion' do phlanntuigh thu
le neart do laimhe deis':
'S am meanglan ùd do neartuigh thu
dhuit fein le lùth is treis'.

16 Le laſair theine loiſgeadh i,
is ghearradh i anuas:
Do mhilleadh agus ſgrioſadh iad
le achmhaſan do ghnùis.

17 Air fear do dheaſ-laimh fein, a Dhe,
gu raibh do lamh gu treun:
Air mac an duin' a rinneadh leat
a neartughadh dhuit fein.

18 Mar ſin cho phill ſinn uait a rìs:
aith-bheodhuigh ſinn gach lo,
Is gairfidh ſinn air t ainms' ann ſin
ann cian a bhios ſinn beo.

19 Pill ſinn, o Thighearn' Dhia nan ſlògh,
is foillſigh fein gu hàrd
Deagh dhealradh glan do ghnùis anois,
is ſaorthar ſinn gun chàird'.

## SALM LXXXI.

SEinnibh gu hait do Dhia bhur neart:
do Dhia Jacob gu binn,
2 Is glacaibh Salm, is tiompan fòs:
ſaltair is clàirſeach ghrinn.

3 An

3 An trompait ſeidibh ſan Rè nuadh:
air làithibh orduight' feil'.
4 Bu lagh sùd ag Dia Jacob fòs:
'ſ bu ſtatuin d' Iſrael.
5 Do Joſeph dh'orduigh sùd mar theiſt,
air dol d'a trid na h Eipht':
Do chualas caint is uirghioll ann
nach tuiginn as am beul.
6 O'n uallach ſhaor mi ghuala-ſan:
o photaibh fòs a làmh.
7 Do ghair tu ann do thriobloid orm,
'ſ d'fhuaſgail mi ort gun tàmh;
Ann ionad diomhair tairneanaich
do fhreagair mi do ghlaodh:
Ag uiſgibh coimh-ſtribh Meribah
do dhearbh mi thu faraon.
8 Eiſd, o mo phobull, agus dhuit
do dhearnam fiadhnais cheart:
Ma dh'eiſdeas tu re guth mo bheil,
o Iſrael gu beachd.
9 Ionnad na biodh aon-uair air bith
Dia eile coigreach breig',
Is do Dhia coimheach fòs air bith
na cromſa ſios 'ſ na geill.
10 'S miſe do Dhia Jehobhah treun,
thug thus' o'n Eipht' le neart,
Gu fairſing foſgail rium do bheul,
is lionfam e gu pailt'.
11 Gidheadh cho d' thug mo phobull fein
eiſdeachd do ghuth mo bheil,

'S cho

'S cho b'àill leo mis', an aitim ùd
do ghin' o Israel.
12 Mar sin do mhiann an croidhe fein
do thug mi thairis doibh:
Is ann nan comhairle gun cheill
do ghluais iad fein fai-dheoidh.
13 O b'fhearr gu biodh mo phobull fein
toirt eisdeachd do mo reachd:
Is fòs gu gluaiseadh Israel
a'm' shlighthibh fein gu ceart!
14 An naimhde smachduighinn gu luath
le buaidh 'g an leagadh sios.
Is phi'lfinn air an eas-cairdibh
mo làmh, d'an cur fuidh chios.
15 Luchd-fuath an Tighearna mar sin
do dheanaid ùmhlachd dh'a:
Ach bhiodh an aimsir-sin ro-bhuan
is marthanach gach la.
16 Is bheireadh se d'am beathachadh
smior cruineachd fòs d'a shluagh:
Do làin-diol bheirinn duit faraon
do'n mhil o'n charraig chruaidh.

## SALM LXXXII.

ANn coimh-thional nan treun do bhi
'na sheasamh Dia nam feart:
A' measg nan Dè do bheir se breith
le comh-throm is le ceart.
2 Cia fhad' do bheir sibh breitheamhnas
gu hea-corach air chùis:

Toirt leith-bhreith leis na daoinibh daoi
'ga' meas a reir an gnùis?
3 Do dhaoinibh bochd 's do dhilleachdaibh
deanuibhſe dion le ceart:
Is cumaibh còir riu sùd do ghnàth
'ta cràiteach bochd gun neart.
4 An tainnis lag 's an deòraidh' truagh
ſir-theaſairgibh nam feim,
Deanuibh o laimh nan aingidh fòs
deagh-fhuaſgladh dhoibh gu treun.
5 Gun eòlas, is gun tuigſe 'taid,
'taid triall ſan dorch' air fad:
'Ta bunaite na talmhain ti
air gluaſachd as an ſtaid.
6 Dubhram, gur Dè ſibh: is gur mic
do'n ti a's àird' a't'ann:
7 Ach tuitfidh, 's gheibh ſibh bàs mar dhaoin',
's mar aon do phrionnſaibh fann.
6 Dhia, eirigh, air an talamh dean
deagh bhreitheamhnas gu grad:
Oir gabhaidh tu mar oighreachd dhuit
na fineachan air fad.

## SALM LXXXIII.

NA bios a'd' thoſd anois, na bi
a'd' thàmh, o Dhia ar neart,
Na bios a'd' chomhnuidh 'nois 'n ar feim,
Dhia chumhachdaich nam feart.
2 Oir feuch, ata do naimhde treun
re ſtribh is bruidhean àird;

'S an

'S an dream ùd leis am fuathach thu
an cinn do thog ann àird'.
3 Do ghabh ſiad comhairl' innleachdach
'n aghaidh do mhuintir fein,
'N aghaidh do phobuill dhiomhair chaoimh
do dhealbhadar droich-theum.
4 A deir ſiad, thigibh leinn, d'an ſgrios
o bhith ni 's mò nan ſluagh:
Do chum nach biodh air Iſrael
iomradh gu bràth no luadh:
5 Oir ghabh ſiad comhairle le cheil':
a' taghaidh ceangal rinn.
6 Pàilliun Edom, 's Iſhmaelit,
Moab is Hagaren.
7 Gebal, Ammon, is Amalec:
Paleſtin, 's muintir Thior.
8 Dhruid Aſſur leo: 's bu chongnamh iad
do ghineil Lot gu fior.
9 Mar rinneadh leat air Midian,
's air Siſera le cheil';
Air Iabin ag ſruth Chiſoin cas,
dean orra sùd d'a reir:
10 'N trà' bhid ag Endor air an claoidh':
mar aoileach air an làr.
11 Mar rinn air Oreb, is air Seeb,
dean air an uaiſlibh tàir:
Mar Seba fòs, is Salmunna,
am prionnſaidh dean gu leir:
12 A dubhairt, glacamaid dhùinn fein
mar oighreachd àrois De.

13 Dean iad mar roithlean, o mo Dhia;
mar mholl roimh ghaoith nan gleann.
14 Mar chlaoidheas teine coillteach chrion:
'ſ mar loiſgeas laſair beann:
15 'S amhluidh le d' dhoininn orra sùd
dean tòiridheachd gu dian:
Le tiom-ghaoith, is le d' ſtoirm ro-mhòir
cuir eagal orr' is fiamh.
16 An eadan lion le maſladh mòr,
'ſ le ruidheadh-gruaidh gach rè,
Gu nuig an uair ann iarrthar leo
t ainm glòr-mhor fein, a Dhe.
17 Biodh amhluadh orra mar an ceadn',
is triobloid mhòr a choidhch':
Is glacadh nàire mhaſlach iad,
d'am milleadh is d'an claoidh'.
18 Gu 'n aithn'gheadh iad, gur tus' amhàin
d'an ainm Jehobhah treun,
'Ta tuachdaran oiſ-cionn gach tir'
ſan domhan 'ta gu leir.

## S A L M LXXXIV.

CIa mead is airi' ghràidh do theach,
Jehobhah mhòir nan ſluagh!
Cia taitneach dhamhſa tàros naomh',
o Thighearna nam buadh!
2 'Ta m'anam meat, ag mead a mhiann
air cùirtibh Dhe gach lo:
Mo chroidh' is m' fheòil re ſcairteachd chru-
'n geall air an Dia 'ta beo. [aidh

3 Feuch,

3 Feuch, fòs do fhuair an gealbhonn beag
tigh comhnuidh maith 'n a fheim,
'S an gòlan-gaoithe mar an ceadn'
do fholair nead dh'i fein,
Far chuireadh fi ann taifg' a heoin
's a hàlach beag gun chli:
Ag taltair fein, o Dhia nan fluagh,
mo Thighearn', is mo Righ.

4 'S beannuight' an drong ann comhnuidh 'ta
a' tàros naomh', a Dhe:
Oir bheir fiad (mar is cubhaidh dhoibh)
mòr-mholadh dhuit gach rè.
5 'S beannuight' an duine fin 'gam bhuil
ionnads' a neart gach la:
An drong 'gam bhuil nan croidhe 'ftigh
do fhlighe fein do ghnà':
6 An drong fin trid ghlinn Baca theid
nid tobair ann, nam feim:
Is lionuidh fearthum thig anuas
na fluic gu nuig am beil.
7 Sior-ghluaifidh iad mar fin gun fgios
ag dol o neart gu neart:
Ann Sion nochdfar iad fai-dheoidh
ann làthair Dhia nam feart.
8 O Dhia nan fluagh, cluinn m' ùrnaigh fein
Dhe Jacob, eifd gu grad.
9 O Dhia ar fgia', feuch: 's amhairc air
gnùis tungthaidh fein gun ftad.
10 'S fearr la a'd' chùirt na mile la:
b'fhearr leam bhith doirfeoireachd

Ann

Ann àros De, na m' chomhnuidh fòs
am pàilliun aingidheachd.
11 Oir 's grian, 's is ſgiath Jehobhah Dia:
do bheir ſe gràs is glòir:
'S cho chum ſe maith air bith o'n droing
ghluaisfeas gu direach còir.
12 O Thighearn' is a Dhia nan ſluagh,
is beannuight' e gun cheiſt
An duine ſin gu muinghineach
d'an dòchas thu am feaſd'.

## SALM LXXXV.

DO bhi tu gràſ-mhor fabharach,
a Dhe, do d' dùthaigh fein:
Bruid Jacob thugadh leat a rìs
air hais le d' ghairden treun.
2 Do mhaith tu ciont' do phobuill chaoimh:
d'fholuigh thu 'n uile lochd.
3 Choiſg thu do chorruigh uil'; is phill
o'n laſan do bhi ort.
4 Pill ſinn a rìs, a Dhia ar ſlàint',
is tog do laſan dhinn.
5 Am bi do chorruigh ruinn gu bràth?
's an ſinthear t fhearg gach linn?
6 Nach deanthar leatſa Dhia nan gràs
a rìs ar tabhairt beo:
Gu deanadh ionnad gàirdeachas
do phobull fein gach lo?
7 Taisbein do thròcair dhùinn anois,
a Thighearn' is a Dhe:

Is deonuigh dhùinne tfhurtachd fòs,
'ſ do ſhlàinte fein gach rè.
8 'Nois eiſdeam ris an ni deir Dia:
labhraidh ſe ſith gu beachd
R'a phobull naomh'; 's na pilleadh ſiad
a'rìs re hamaideachd.

9 Gu dearbh 'ta chabhair dlùth do'n droing
d'an eagal e gu fior,
Chum glòir do bhi 'n a comhnuidh fòs
gu bunaiteach 'n ar tir.
10 'Ta tròcair agus firinn ghlan
air comhlachadh a cheil':
'Ta ceartas agus ſioth-chaint mhaith
ag pògadh beul re beul.

11 Is fàſaidh as an talamh fòs
firinn ainios gu pailt':
Is feallaidh ceart is fireantachd
o neamh anuas gun airc.
12 Faraon, do bheir Jehobhah dhùinn
ni maith gu toirbheartach,
Is bheir ar fearann is ar fonn
deagh-thoradh trom amach.

13 Sior-ghluaisfidh ceart is fireantachd
n'a fhiadhnais-ſin gu reidh:
Is ſinn air ſligh' a cheimeana
gu direach ſtiuiridh ſe.

## SALM LXXXVI.

A Omſa do chluas, cluinn mis', a Dhia:
o's bochd ataim a'm' fheim.

2 Dean

2 Dean thus', ar-ſon gu bhuil mi naomh',
m'anam a dhion gu treun:
O's tu mo Dhia, ſaor t òglach fein
'ta 'g earbſa riut do ghnà'.
3 Dean tròcair orm, a Dhia, le iochd:
oir gaiream ort gach la.
4 Dean anam t òglaich dhileis fein
fior-aoibhin agus ait:
Ar-ſon gu togbham riut a Dhe
m'anam gu leir a'm' airc.
5 Oir 'ta tu fein ro-mhaith, a Dhe,
lan iochd is acarthachd:
Is 'ta tu do na ghairmeas ort
pailt' ann an tròcaireachd.
6 Eiſd m'ùrnaigh, Dhia: is toir faincar
guth gearanach mo chaoi'.
7 Ann la mo thriobloid gaiream ort:
oir freagraidh thuſa mi.
8 A' meaſg nan Dè ni bhuil, a Dhia,
aon neach a's coſmhuil riut:
No gniomh air bith a's coſmhuil ris
gach gniomh a rinneadh leat.
9 Tiucfaid gach fine rinneadh leat,
is ſleachdfuid dhuit, a Dhe,
Is bheirid glòir is moladh àrd
do tainmſe feadh gach rè.
10 Ar-ſon a Dhe, gu bhuil tu mòr,
's gu deantar oibridh leat
'Ta miorbhuileach: 's tu fein amhàin
Dia cumhachdach nam feart.

11 Do fhlighe teagaifg dhamh, a Dhia,
ann tfhirinn gluaisfidh me:
Chum eagalt ainmfe do bhith orm
mo chroidhe druid riut fein.

12 Le 'm uile chroidh' àrd-mholfam thu,
o Thighearna mo Dhia:
Do tainm ro-uafal bheiream fòs
àrd-ghlòir air feadh gach ial.

13 Oir 's mòr do thròcair dhamhs' a Dhe:
is fòs o ifrionn fhios
Do fhuafgail tu air m'anam bochd
is thog tu e ainios.

14 Luchd-àrdain dh'eirigh rium, a Dhe,
is cuideachd làidir dhian
Ag iarraidh m'anm', ach thufa Dhe
nior chuir fiad rompa riamh.

15 Ach 'ta thu, Dhe, mòr-thròcaireach,
roi-iochd mhor anns gach càs;
Chum feirge mall, ach faidhbhir pailt'
am firinn is ann gràs.

16 O pill rium, is dean tròcair orm,
toir neart do tòglach fein,
Do mhac do bhan-òglaich faraon
dean fuafgladh ann a fheim.

17 Comhar' air mhaith nochd dhamhs', a Dhia
luchd m'fhuath gu 'm faicfid e,
'S gu 'n gabhaid nàir', ar-fon gur tu
mo neart, 's mo fhòlas reidh.

A Bhunàit' 'ta ſna ſleibhtibh naomh'.
2 'S roi-ionmhuineach le Dia
Geataidh Shioin, oiſ-cionn gach àit'
do bhi ag Jacob riamh.
3 Nithe ro-ghlòr-mhor innſear ort,
a chathair àluin De.
4 Rahab, is Babel cuimhnicheam,
do'n dream d'ar b'aithne me;
Gabh beachd air Tirus mar an ceadn',
is dùthaigh Phaleſtin,
Maille re Ethiopia:
rugadh am fear-ſo 'n ſin.
5 Fa thimchioll Shioin deirear ſo,
am fear-ſo rugadh fòs
'S am fear ùd innt': ſe 'n ti a's àird'
ſhocruigheas i le ghràs.
6 'N trà' ſgriobhas Dia le cuimhne mhaith
na poibleacha fa leith,
'N ſin àirmhidh ſe gur b'ann ann ſùd
bhi 'm fear-ſo air a bhreith.
7 Luchd ſeinn nan oran bid ann ſùd,
luchd innil-ciuil d'an reir:
'S ann ionnad fein a Dhia nan gràs
mo thobair 'ta gu leir.

SALM LXXXVIII.

JEhobhah Dhia mo Shlànuigheoir,
ort ghair mi d'oidhch' 's do la.
2 A' t fhiadhnais tiucfadh m'ùrnaigh fòs:
is eiſd mo ſcread do ghnà'.

3 Oir m'anam làn do thriobloid 'ta:
'S do'n uaigh mo bheatha dlùth.
4 Do mheasadh mi mar neach theid sios
do'n t slochd: is mi gun luth.

5 'Taim saor a' measg na' marbh, is fòs
mar mharbh san uaigh gun deo,
Do sgathadh sios le d' làimh gu beachd:
's nach cuimhnighthear ni 's mò.
6 Chuir tu mi 'n àitibh domhain, dorch',
san tslochd a's isle 't'ann.
7 Is chlaoidh tu mi le d' shùmainnibh:
luidh ormsa tfhearg gu teann.

8 Chuir tu luchd m'eòlais fada uam:
's roi-sgreataidh mise leo:
Mar neach am priosun druidt' ataim,
nach fead mi 'mach ni 's mò.
9 Do bhrigh mo thriobloid 'ta mo shùil
re caoidh' is bròn do ghnà':
Mo làmhan shin mi riut, a Dhe:
is ghairm mi ort gach la.

10 Do mhiorbhuile do'n dream 'ta marbh
a Dhe, an taisbein thu?
An eirigh iad ainios a rìs,
gu molfaid thu le cliu?
11 Do thròcair is do chaoimhneas caomh
am foillsichthear san uaigh?
Air tfhirinn ann an sgrios a' bhàis
le neach an tiubhrar luadh?

12 Am bi maoin eòlais ann san dorch'
air tfheartaibh miorbhuileach?

No 'm bi ann tir na dio-chuimhn' fios
no beachd air t'fhireantachd?
13 Ach riutsa ghlaodh mi, o mo Dhia:
gu moch theid m'ùrnaigh suas.
14 Dhia creud far thilg tu m'anam uait?
's fa 'm folchann uam do ghnùis?
15 'Taim air mo chràdh, o m' òige 'nuas:
'taim dlùth do'n bhàs 's do'n uaigh.
Air fulang dhamhsa t'ùath-bhais mòir,
ataim ann imcheist chruaidh.
16 Do imthigh tharum t'fhearg gu trom:
chlaoidh t'ùath-bhas mi do ghnà'.
17 Mar uisge chuaidh siad timchioll orm;
ga m' chuartachadh gach la.
18 Mo charaid chuir tu uam am fad,
's am fear thug dhamhsa gradh:
Luchd m'eòlais mar an ceadn' ataid
ann dorchadas nan tàmh.

## SALM LXXXIX.

AIrd-seinneam tròcair De do shior:
is fòs do ni mi sgeul
O àl gu hàl gu marthanach
air t'fhirinn cheirt le m' bheul.
2 Oir dubhairt mi, gu togbhar suas
do thròcair mhòr do shior:
Is t'fhirinn cheart sna neamhaibh àrd
socruighear leat gu fior.
3 Coimh-cheangal rinneadh leam gu dearbh
le 'n ti do roghnaigh me:

Is mhionnuigh mi gu firinneach
do Dhaibhidh m' òglach fein.
4 Socruighidh mi gu daingean buan
do ghinealach 's do ſhiol,
Do chathair rioghail togbham ſuas
le honoir tre bhi ſior.

5 Molfaidh na neamha àrd gu binn
do mhiorbhuilſe, a Dhe:
Is t fhirinn ann an coimh-thional
do chloinne naomhtha fein.
6 Oir cia ſna neamhaibh choi'-meaſar
re Dia Jehobhah mòr?
Cia 'n ti a' meaſg nan cumhachdach
's coſmhuil re Dia na glòir?

7 Ann coimh-thional nan naomh gu beachd
's cùis eagail Dia gun cheiſt:
Ard-urram o gach neach m'an cuairt
dh'a 's dleaſtanach am feaſd'.
8 O Thighearn' is a Dhia nan ſluagh,
cia 'n Triath ſin ann an neart
Is coſmhuil riut? ann tfhirinn fòs
ga d' chuartughadh gu beachd?

9 Ard-onfhadh cuain is fairge mòir
's tu chuireas iad fuidh reachd:
A sùmainneadh 'n tràth eirgheas ſuas,
do choiſgionn tu le ſmachd.
10 Mar dhuine buailt' ag dol do'n eug
do phronnadh Rahab leat:
Do naimhde ſgaoil tu as a cheil'
le d' ghàirden treun 's le d' neart.

11 Is

11 Is leatſa Dhe na flaitheamhnais,
'ſ an talamh 'ta ſ'an bonn:
'S tu dhaingnigh fòs an cruinne-ce,
le làn do thoradh trom.
12 An àirde deas is tuath faraon,
do chruthaigheadh iad leat:
Sliabh Tabor agus Hermon àrd
ann tainm bid aoibhneach ait.
13 'Ta agad gàirden cumhachdach:
ata do lamh roi-threun,
A Dhe, ata do dheas-lamh fòs
àrduighte mar an ceadn'.
14 Mar àite tàimh do d' chathair-riogh
'ta comh-throm agus ceart:
Biaidh tròcair agus firinn fòs
dol roimh do ghnùis gu beachd.
15 'S beannuight' an ſluagh a thuigeas fòs
an fhuaim 'ta aoibheach ait:
Ann ſolus glan do ghnùis, a Dhe,
ſior-ghluaiſidh iad gu ceart.
16 Ann tainms' air feadh an la do bhid
gu haoibhneach mar bu chòir:
Agus ann tfhireantachd faraon
àrduighthear iad gu mòr.
17 Oir mais' is glòir an ſpionnáidh sùd
is tus' amhàin a Dhe:
Ar n adharc ann do chaoimhneas caomh
àrduighthear leat gu treun.
18 Oir 's e Jehobhah Dia nam feart
ar targaid is ar ſgiath:

'S e 'n ti ro-naomh' ſin Iſraeil
ar n Aird-Righ is ar Triath.

19 Ann taibhſe ann ſan am ſin fein
do labhair thu gu ceart
Re d' dhuine naomh', agus mar ſo
a dubhrais ris gu beachd,
Do leag is chuir mi cuideaghadh
air ghaiſgeach treun nam buadh,
Is dh'àrduigh mi gu mòr a' neach
do thagh mi as an t ſluagh.

20 B'e Daibhidh neach a fhuaradh leam,
mo ſheirbhiſeach ro-chaomh:
'S e ſin a' neach a dhearnadh leam
ungadh le m'òla naomh'.

21 Is ſocruighthear mo làmh do ſhiòr
gu dileas daingean leis:
Do ni mo ghàirden cumhachdach
a neartachadh le treis'.

22 Le mac an uilc nior chlaoidhear e:
a nàmh cho tog dh'e cios.

23 Luchd-fhuath trom-bhuailtear leam: 's a [nàmh
'n a fhiadhnais leagam ſios.

24 Ach biaidh mo thròcair maille ris
is m' fhirinn mar an ceadn':
Is adharc-ſan a'm' ainmſe fòs
biaidh arduighte gu treun.

25 A làmh-ſan cuirfeam ann ſa' chuan,
's ann ſruthaibh a làmh dheas.

26 Carraig mo ſhlàinte, (deir ſe rium)
m' athair, mo Dhia, 's mo threis'.

27 Mo cheid-ghin deanam dh'e faraon:
thar Righridh os gach tir.
28 Mo chùmhnant seasfaidh daingean leis:
dh'a coimhdeam gràs do shior.
29 Is bheiream air a shliochd gu buan
gu mairfeadh se gu bràth:
'S a chathair rìoghail uasal àrd
mar làithe neamh' do ghnàth.
30 Ma 's e 's gu treig a chlann mo lagh,
's nach gluais iad ann mo reachd.
31 'S gu truailltear leo mo statuin naomh',
m' iarrtais nach cum gu ceart:
32 Fiosruighidh mi ann sin gu beachd
le slait an ea-coir chlaon,
Am peacaidh fiosruigheam 's an lochd
le sgiursadh goirt faraon.
33 Gidheadh, gu tur mo chaoimhneas gràidh
cho bhuin mi uaidh' gun cheist:
Cho'n fhuiling mi gu breugnuighthear
mo ghealladh fior am feasd'.
34 Mo choimh-cheangal cho bhrisfear leam
no 'n cunnradh rinn mi ris,
'S am focal do chuaidh 'as mo bheul
am feasd' cho chaochail mis'.
35 Aon-uair do mhionnuigh mi gu fior
's ann air mo naomhthachd fein,
Do Dhaibhidh neach a's òglach dhamh
am feasd' nach deanam breug.
36 Bithidh a shliochd 's a gheinealach
fior-mharthanach gach ial,

'S a chathair rioghail bithidh si
a'm' fhiadhnais mar a' ghrian.
37 Is bithidh mar a' ghealach ghlan
gu daingean buan do shior:
'S mar fhiadhnais anns na neamhaibh àrd
bhios tairis agus fior.

38 Ach thilg tu uait is threig gu tur,
is ghabh tu grain anois,
'S an neach air chuir tu tòla naomh'
do ghabh tu corruigh ris.
39 Coimh-cheangal tòglaich dhileis fein
do sgaoil tu e le tàir:
'S a choroin uasal thruailleadh leat,
'ga tilgion air an làr.
40 A ghàradh didein bhriseadh leat:
's a dhaingneach laidir leag.
41 Mar chabhartach e, do luchd-ròid:
d'a choimhearsnaibh mar sgeig.
42 Làmh dheas a nàmhaid thog tu suas:
uil' eas-caird' rinn tu ait.
43 Do phill tu faobhar arm, sa' chath
nior thug tu dhosan neart.
44 Choisg thus' a ghlòir: 's a chathair riogh
do leag tu sios gu làr.
45 Is aimsir òige ghearradh leat:
d' fholuigh tu e le nàir'.
46 Cia fhad', a Dhe, am folchann tu
thu fein, a choidhch' nan cian?
An loisg do chorruigh fòs gu cas
mar theine lasrach dian?

47 Ta

47 Tabhair fainear is cuimhnigh fein
giorrad mo re 's mo lo:
Creud as far rinn tu clann nan daoin'
mar dhiomhaoineas no ceò?
48 Cia e am fear a' measg nam beo,
am bàs nach faicfear leis?
No anam fein o laimh na huaigh
an teafairg fe le treis'?
49 Ca bhuil do chaoimhneas gràidh, a Dhe,
do thaisbein tu o thùs,
Do mhionnuigh thu air t'fhirinn cheirt
do Dhaibhidh chunbhail fuas?
50 Cuimhnigh a Thighearn' toibheim trom
do fhearbhantadh gu leir:
Is mar do ghiulain mis' a'm' uchd
mafladh a' phobuill threin.
51 Le'r thug do naimhde mafladh uath'
gun àdhbhar, Dhia nam feart,
Le'r mhafluigh iadfan ceimeana
an ti do ungadh leat.
52 Mòir-bheannuight' agus cluiteach fòs
gu raibh Jehobhah treun,
Gu fiorruidh futhain fad gach rè.
Amen, agus Amen.

## SALM XC.

1 STu b'ionad comhnuidh dhùinn gach linn,
O Thighearna na glòir.
2 Sol fa 'n do ghineadh fòs na cnuic
's na fleibhte beag no mòr.

Sol dhealbhadh leat an talamh ti
no 'n cruinne-ce le d' neart;
O bhioth-bhuantachd gu bioth-bhuantachd
is tusa Dia gu beachd.

3 Gu neimh-ni pillfear leatsa fòs
an duine truagh d'a sgrios,
A deir tu fòs, O chlann nan daoin'
graid-phillibh air bhur n ais.
4 Oir mile bliadhn' a'd' shealladh fein,
mar an la 'n dè ataid,
'N tràth theid se thart': is amhluidh fòs
mar fhorair' oidhch' do bhid.

5 Do fhuaduigh thus' iad mar le sruth,
mar chodal 'taid no suain:
Sa' mhaidin bithid mar am feur
gu moch a dh' eir'gheas suas.
6 Air maidin brisfidh roimhe blàth,
is fàsaidh se gu hàrd:
Re am an fheasgair gearrthar e,
is seargaidh air an làr.

7 Oir chaitheadh sinn le d' chorruigh gheir;
chlaoidh tfheargsa sinn gu tur.
8 Ar peacaidh dhiomhair, is ar lochd
ann sealladh teadain chuir.
9 Oir ann tfheirg ar n uile làithe
'taid teireachdain fa seach:
Is caithfear leinn ar bliadhnaidh fòs,
mar sgeul a dh' innseadh neach.

10 'S iad làith' ar bliadhna mar an ceadn'
tri fichid bliadhn' 's a deich,

'S ma

'S ma dh'eirigheas tre tuille neart
ceith'r fichid bliadhn' do neach,
Gidheadh ni bhuil nan ſpionnadh sùd
ach cràdh is cùradh geur:
Oir ſgathar ſios gu h'ealamh e,
is ſiùbhlaidh ſinn gu leir.

11 Cia neach 'gam bhuil deagh-thuigs' is ſios
air neart do chorruigh fein?
Is amhluidh fòs mar teagal mòr,
ta laſair tſheirg d'a reir.
12 Dean teagaſg dhùinn a Dhe le beachd
mar àirmhear leinn ar làith':
Do chum ar croidh' a ſhocrachadh
air gliocas ceart gach tràth.
13 O Thighearna Jehobhah mhòir,
pill fein a rìs; cia fhad'?
Fa thimchioll ſtaid do ſhearbhantadh
gabh aithreachas gu grad.
14 O dean ar sàſughadh gu moch
le d' thròcair chaoimh, a Dhe,
Do chum gu bithmid aoibhneach ait,
re fad ar la 's ar rè.
15 Dean ſubhach ſinn a reir nan la
'n do chràdh tu ſinn gu goirt:
Do reir nam bliadhna ùd faraon
a'm facamar an tolc.
16 Taisbein do d' ſhearbhantaibh do gniomh:
faiceadh an clann do ghlòir.
17 Is bitheadh mais' ar Tighearn' Dia
ag dealradh oirn' gu mòr.

Na gnìomhartha do rinn ar làmh
 ſocruigh iad oirn' a Dhe:
Na gniomhartha do rinneadh leinn
 dean daingean iad gu leir.

## SALM XCI.

AN neach 'ta 'n tàmh ann uaignidheas
 an ti a's àird' a't'ann,
Fuidh ſgàil' an uilea-chumhachdaich
 buan-chomhnuidh ni gach am.
2 Deireams' anois ſa thimchioll De,
 mo thearmunn e, 's mo neart;
Mo dhaingneach: cuirſeam dòchas ann
 mo Dhia, 's e Dia nam feart.

3 Gu dearbh o rib an eunadair
 do ni ſe fuaſgladh ort,
Is ni do ſhaoradh mar an ceadn'
 o'n phlàigh 'ta gràineil goirt.
4 Le iteich ni ſe t fholach fòs,
 biaidh t earbſa fuidh a ſge':
Is fhirinn biaidh 'na targaid dhuit,
 mar ſge' do d' dhion gach rè.

5 Cho bhi ort ogluidheachd fa chùis
 an uath-bhais ann ſan oidhch':
No fòs fa chùis na ſaighde bhios
 ag ruidh air feadh an laoi:
6 Cho bhi maoin eagail ort do'n phlàigh
 'ta triall ann dorchadas;
No fòs fa chùis an uilc do bhios
 mu mheadhon laoi re ſgrios.

7 Biaidh mile tuiteam re do thaoibh,
deich mile fòs re d' dheis:
Ach olc dhiubh sùd cho d' thig a'd' chòir,
no 'm fogafg dhuit am feafd'.
8 Amhàin le d' fhùilibh feallaidh tu,
is bheir fainear le beachd:
Droich-dhiol is tuarafdal nan daoi
gun cheift do chithear leat.

9 Ar-fon gur ghabhadh leatfa Dia,
mar chomhnuidh dhuit gach am,
An Dia ùd 'ta 'na thearmunn damh,
's e 'n ti a's àird' a't'ann:
10 Aon olc cho 'n eirigh dhuit: is plàigh
do tfhàrdoich cho d' thig dlù'.
11 Oir bheir fe àithn' d'a ainglibh, chum
a'd' ròd gu dionfuid thu.

12 Is togbhaidh iadfan thufa fuas
gu hàrd air bharr am bos:
D' eagal gu buailteadh leat air cloich
aon-uair air bith do chos.
13 Air leòmhan is air naithir nimh'
gun dòghrainn faltrar leat:
Pronnfaidh tu 'n dragon fios le d' chois,
's an leòmhan òg le d' neart.

14 Do bhrigh gur ionmhuin leifin mi,
do dheanam fuafgladh dh'a:
Air m'ainm do bhrigh gur eòlach e,
àrduigheam e gach la.
15 Gairfidh fe orm, is freagram e:
'na thriobloid bitheam leis,

Onoir

Onoir is urram bheiream dh'a,
is fuasglam air gu deas.

16 Le saoghal fad is marthanach
sàsuigheam e gu leòr:
Mo shlàinte dho-san mar an ceadn'
foillsighidh mi gu mòr.

## SALM XCII.

BHith tabhairt buidheachais do Dhia
'S ni sàr-mhaith maiseach e,
Bhith tabhairt cliu, o thi a's aird',
do tainmse feadh gach rè:

2 Do chaoimhneas ann sa' mhaidin mhoich,
bhith tric 'ga chur ann ceill:
'S air tfhirinn 'ta neimh-mhearachdach,
gach oidhch' bhith deanamh sgeil.

3 Air inneal ciuil nan teuda deich,
is air an tsaltair ghrinn:
'S air chlàirseich le guth fonn-mhor àrd
a sheinneas ceòl gu binn.

4 Oir trid do ghniomharthas', a Dhé,
rinn tu mi aoibhin ait:
Is ann an oibribh fòs do làmh
nim gàirdeachas gu pailt'.

5 Do smuainteagh's' 'taid ro-dhomhain fòs,
toibridh cia mòr a Dhe!

6 An tamadan cho tuig e so:
's cho'n eòl do'n amh-l'air e.

7 'N trà chinneas luchd na haingidheachd
ainios mar chinneas feur,

'N trà'

'N trà' bhitheas fòs luchd deant' an uilc
ag fàs fuidh bhlàth gu leir.
Se sùd is deireadh dhoibh fai-dheoidh,
gu ſgriosthar iad am feaſd'.
8 Ach thus', a Dhe, gu ſiorruidh 'ta
àrd-urramach gun cheiſt.
9 Oir feuch, do naimhde fein, a Dhe,
oir feuch, do naimhde fein,
Lain-ſgriosthar iad: iom-ſgaoilthear fòs
luchd-aingidheachd gu leir.
10 Ach m' adharc togbhaidh tuſa ſuas
mar adharc buabhuill aird:
Le hòla ghloin neamh-thruaillidh ùir
ungfuighear mi gun chàird'.
11 Air m' eaſ-cairdibh do chi mo ſhùil
mo mhiann, is chluinn mo chluas
Mo lùgh' air luchd na haingidheachd
a'm' aghaidh dh'eir'gheas ſuas.
12 Biaidh piſeach air an fhirean chòir
mar chrann pàilm' ur-mhor glas;
Mar Shedar àrd air Lebanon
ag fàs gu direach bras.
13 An dream 'ta air an ſuidheachadh
ann tigh 's ann àros De,
Ann cùirtibh greadhnach àrd ar Dia
ſior-fhàſaidh ſiad gach rè.
14 San am a'm bi ſiad aos-mhor liath
do bheir ſiad meas amach:
Is biaidh ſiad ſult-mhor le deagh-bhlàth
dhiubh sùd gach uile neach:

15 Do

15 Do chum gu 'n innsid gu bhuil Dia
ro-chomh-thromach is ceart:
Mo charraig e, 's ni bhuil ann fein
aon ea-coir no droich-bheart.

## SALM XCIII.

IS Righ Dia, air a sgeudughadh
le mòrdhalachd gach am:
'Ta air a sgeudughadh le neart,
le'r chriosrui'r e gu teann:
Do shocruigheadh an cruinne-ce,
nach gluaisfear e a choidhch'.
2 Do chathair daingean 'ta o chian:
's tu fein gun cheann gun chrioch.
3 Do thog na srutha suas, a Dhe,
do thog na srutha garg:
An guth: is thog na srutha suas
an tonna mòr is borb.
4 Is treise Dia 'ta 'n comhnuidh shuas
na fuaim nan uisge garbh:
Is treise Dia na sùmainneadh,
is tonna cuain gu dearbh.
5 Ataid do theisteis is do reachd
ro-dhaingean agus fior:
'Ta naomhthachd iom-ch'uidh air do theach,
a Dhe nam feart, gu fior.

## SALM XCIV.

O Dhia d'am buin ceirt-dhioghaltas:
Jehobhah neart-mhoir threin,

D'am

D' am buin amhàin ceirt-dhioghaltas,
gu dealrach nochd thu fein.
2 O bhreitheamh cheirt na talmhain, dean
thu fein a thogbhail ſuas:
Is ioc re luchd an uaibhreachais
ceart-luaigheachd agus duais.
3 Cia fhad' a ni luchd-aingidheachd;
cia fhad', a Dhia, do ni
Luchd-aingidheachd ùr-ghàirdeachas
le aoibhneas mòr gun di'?
4 Cia fhad' a brùchdar briathra leo,
ag teachd air nithibh cruaidh?
'S a bhitheas luchd na h aingidheachd
re ràiteachas is uaill?
5 Bhris iad do ſhluagh gu mion, a Dhe,
is t oighreachd chlaoidhd gu goirt.
6 Bain-treabhach, coig'reach', 's dilleachda,
'ga' marbhadh, is 'ga' mort.
7 Deir ſiad gidheadh, cho leir do Dhia:
is fòs ni mò do ni
Dia Jacob sùd a thoirt fainear,
's ni 'n cuir am feaſd' am prìs.
8 O dhaoine brùideil 'meaſg an tſluaigh,
'nois tuigibh agaibh fein,
Is amadain, cia fhad' do bhios
ſibh gabhail chugaibh ceill'.
9 An neach do chuir air faillin cluas,
'm bi ſe gun chlaiſteachd gheir?
An ti do dhealbh an tsùil faraon,
nach ann d'a fein is leir?

10 'N ti ſmachduigheas na fineachan,
an eadh nach cronuigh ſe?
An ti bheir eòlas do gach neach,
an neach gun eòlas e?
11 Air ſmuaintibh dhaoin' is fioſrach Dia,
gur diomhaoin iad gu beachd.
12 Dhia, 's beannuight' iad a ſmachdui'r leat,
's theagaiſgear as do reachd.
13 Chum fois gu d' thugann tuſa dhoibh
o làithibh amhghair olc,
Gu nuig an uair ann tochaltar
do dhaoinibh daoi an ſlochd.
14 Oir Dia cho tilg ſe dh'e am feaſd'
a phobull muintireach:
'S ni mò na ſin do threigear leis
chaomh-oighreachd charthanach.
15 Ach pillfidh breitheamhnas a rìs
re fìreantachd air ais:
Biaidh luchd a' chroidhe threibh-dhirich
'ga leanmhuin sùd gu cas.
16 Ann aghaidh fòs luchd deant' an uilc
cia dh' eir'gheas leam ann àird'?
Ann aghaidh luchd na haingidheachd
cia ſheaſas air mo phàirt?
17 Mur bitheadh Dia Jehobhah leam
ga m' chuideachadh le buaidh:
'S beag nach raibh m'anam bochd ann tàmh,
gu toſdach ann ſan uaigh.
18 'N trà' dubhairt mi, ata mo chos
air ſleamhnughadh uam ſios:

Do rinn do thròcair chaomh, a Dhe,
ann ſin mo chunbhail ſuas.

19 Air bhith do m' ſmuainteagh' iomarcach,
is lion-mhor ann mo chom,
Do thug do chomh-fhurtachd' ann ſin
sòlas do m'anam trom.

20 Ag cathair rioghail luchd an uilc
am bi comh-chomunn leat,
'Ta dealbh gu ſeòlt' an aimh-leis mhòir
le ſtatuin agus reachd?

21 Ann aghaidh anm' an fhirein chòir
'taid cruinneachadh gu dlù':
Do fhàgail ris fuil neimh-chiontaich
le breitheamhnas nach fiu.

22 Ach Dia mo dhaingneach 's e: mo Dhia
mo charraig-dion gach lo.

23 'S e dhiolſas orra sùd air ais
gach ea-coir rinneadh leo,
An ſgathadh ſios do nithear leis
gu ceart nan aing'eachd fein:
Is ni Jehobhah mòr ar Dia
an ſgathadh ſios gu treun.

## SALM XCV.

O Thigibh, ſeinneamaid do Dhia:
thigeadh gach neach gun chàird'.
Do charraig threin ar ſlàinte fòs
togbhamaid iolach àrd.

2 Is ann a fhiadhnais tiucſamaid
le buidheachas gach la:

To-

Togbhamaid ceòl gu suilbhireach
ag seinn le salmaibh dh'a.

3 Is Dia ro-mhòr Jehobhah treun:
Righ mòr oiscionn gach Dia.
4 Doimhneachd na talmhain 'ta 'na laimh;
's leis neart nan cnoc 's nan sliabh.
5 Se rinn an cuan 'ta fairsing mòr,
'ta còir aig' air is sealbh;
'S an talamh tirim le na laimh
do chruthaigh se 's do dhealbh.

6 O thigibh agus sleachdamaid,
is deanthar cromadh leinn:
Is air ar gluinibh tuiteamaid
do'n Dia a chruthaigh sinn.
7 Oir 's e ar Dia, is sinn' a shluagh
do bheathuigh se mar threud,
Caoirigh a laimh: ma eisdear leibh
an diugh a ghuth gun bhreug.

8 Na cruaidhighear bhur chroidhe leibh,
mar rinn sa' choimh-stribh dhian,
Mar rinneadh leibh san fhàsach chruaidh
ga m' bhuaireadh le bhur miann.
9 'N trà' dh'fhionn 's a dhearbh bhur sinnsir
's mo ghniomh do chunnairc siad. [mi,
10 An tàl ùd rè da fhichid bliadhn'
chuir campar orm is eùd:
Dubhram, gur pobull iad 'gam bhuil
droch-croidhe seachranach:
Is air mo shlighthibh riamh nior ghabh
siad eòlas firinneach.

11 D'an

11 D'an d'thug mi fhein mo mhionnan mòr
a'm' fheirg 's a'm' chorruigh gheir:
Nach rachadh ſiad a choidhch' a ſteach
a'm' ionad-comhnuidh ſein.

## SALM XCVI.

CAnaibh do'n Tighearn' oran nuadh,
gach aon tir, canaibh dh'a.
2 Seinnibh do Dhia: ainm beannuighibh:
nochdaibh a ſhlàint' gach la.
3 A' meaſg nam fineach Geintileach
ſior-thaisbeinibh a ghlòir:
A' meaſg nam poibleach inniſibh
a mhiorbhuile ro-mhòr.

4 Oir 's mòr Jehobhah Dia nam feart,
's ion-mholta feadh gach rè:
Is àdhbhar eagail e faraon
oiſ-cionn nan uile Dhè.
5 Oir 'ta ſiad, Dè nan Geintileach,
nan iodholaibh gu leir:
Ach 's e Jehobhah cruthaigheoir
nam flaitheas is nan ſpeur.

6 Ard-onoir agus mòrdhalachd
'na fhiadhnais-ſin ata:
Trein-ſpionnadh agus maiſealachd
'na theampull naomh' do ghnà'.
7 O fhineacha nam poibleach mòr,
thugaibh do Dhia nam feart,
Thugaibh do'n Tighearn' ùd faraon
glòir urram agus neart.

8 A' ghlòir a's cubhaidh fòs d'a ainm
do'n Tighearn' thugaibh uaibh:
Thigibh g'a chùirtibh naomh' a ſteach,
is thugaibh ofrail leibh.

9 Do Dhia Jehobhah ſleachdaibh ſios
a' mais' a naomhthachd fein:
Biodh eagal oirbh, gach uile thir,
'n a fhiadhnais-ſin gu leir.

10 Abraibh 'meag fineach, gu bhuil Dia
riaghladh mar Righ gu beachd:
Buan-dhaingnichear an domhan leis:
air daoinibh bheir breith cheart.

11 Biodh aoibhneas air na neamhaibh àrd,
is biodh an talamh ait:
Beacadh an cuan gu farumach,
's gach làn a't'ann gu pailt'.

12 Biodh aoibhneas air a' mhachair fòs,
is air gach ni a't'ann:
Ann ſin biaidh aiteas air gach coill',
is air gach craoibh is crann.

13 Ann làthair Dhe; oir 'ta ſe teachd,
oir 'ta ſe teachd gu ſeth
Air talamh chum gu deanta leis
ceirt-bhreitheamhnas fa leith:

Le ceartas maith do bheir ſe 'mach
breith air a' chruinne-che,
Bheir air a' phobull bhreitheamhnas
le firinn fhior-ghlan reidh.

JEhobhah: mòr 's e 'ta 'na Righ,
biodh aiteas air gach tir:
'S air oileanaibh 'ta lion-mhor ann
biodh gàirdeachas gu leir.
2 'Ta neula tiugh is dorchadas
fa thimchioll air gach leith:
Se 's comhnuidh fòs d'a chathair-riogh
deagh-chomh-throm is ceirt-bhreith.

3 'Ta teine roimhe millteach mòr
ag imtheachd air gach àird',
Le'r loiſgfear ſuas gu laſarach
a naimhde-ſin fa'n cuairt.
4 Le ſolus glan a dhealanaich
dhealruigh an cruinne-ce:
Chunnairc an talamh sùd gu dearbh,
do chliſg is chriothnuigh ſe.

5 Na cnuic, ann làthair Dhia nan dùl,
do leagh ſiad as mar cheir:
Roimh ghnùis Aird-Righ na talmhain ti,
do leagh ſiad as gu leir.
6 Cuirfidh na neamh' a cheart ann ceill:
is chi gach ſluagh a ghlòir.
7 Do iomh'aibh ſnoighte mead 's a chrom
gu raibh dhoibh amhluadh mòr,

'Ta deanamh bòſt is ràiteachais
as iodholaibh nach fiu;
Gach uile Dhè a'ta ſibh ann,
ſleachdaibh do Dhia nan dùl.
8 Do bhi ar Sion aoibhneas mòr
an uair a chual ſi e,

Rinn inghean' Judah gàirdeachas:
fa d' bhreitheamhnais a Dhe.

9 Oir 'ta tu, Dhia Jehobhah, àrd
oiſ-cionn gach uile thir':
'Ta tu air tàrdughadh gu mòr,
oiſ-cionn gach Dia gu leir.

10 Sibhſe le'r n ionmhuin Dia gu caomh,
fuathuighibh olc a choidhch';
Anam a naomh ſior-choimhdidh ſe:
ſaoruidh o laimh nan daoi.

11 Cuirfear mar phòr gu fraſach pailt'
ſolus do'n fhireanach:
Is aoibhneas fòs, do'n droing a'ta
nan croidhe treibh-dhireach.

12 Biodh aiteas oirbh ann Dia na glòir',
O fhireana gu leir:
Is thugaibh buidheachas do Dhia,
re cuimhn' a naomhthachd fein.

## SALM XCVIII.

O Seinnibh oran nuadh do Dhia
rinn bearta miorbhuileach:
'S i dheas-làmh fein 's a gàirden naomh',
thug dhoſan buaidh amach.

2 Do thaisbein Dia gu follaſach
fhurtachd 's a ſhlàinte mhòr:
Am fiadhnais Gheintleach d' fhoillſigh ſe
fhireantachd fein gu leòr.

3 Chuimhnigh ſe fhirinn is a ghràs
do theaghlach Iſraeil:

Is

Is ſlàint' ar Dia do chuncadar
gach iomall tir' gu leir.
4 Do Dhia Jehobhah togaibh ſuas
àird-iolach ait, gach tir:
Togaibh bhur guth: biobh ſubhach fòs,
is ſeinnibh moladh fior.

5 Do Dhia Jehobhah mòr nam feart
ſeinnibh air chlàirſigh ghrinn:
Le clàirſigh (deirim) ſeinnibh dh'a,
le guth na ſailm gu binn.
6 Le fuaim an tormain ſeinnibh dh'a,
's le guth na trompait àird:
Do Dhia an t Aird-Righ ſeinnibh fòs,
le iolaich ait gun chàird'.

7 Beacadh an fhairge mhòr gu borb,
's an làn a't'ann le cheil'.
An domhan, is gach dùil a'ta
ann comhnuidh ann gu leir.
8 Buaileadh na tuilte mòr' am bos';
's na ſleibhte biodh ſiad ait.
9 Ann làthair Dhe, oir 'ta ſe teachd
air talamh thabhairt ceirt:
Le ceartas maith do bheir ſe 'mach
breith air a' chruinne-che,
Bheir air a' phobull breitheamhnas
le comh-throm fior-ghlan reidh.

## SALM XCIX.

1 TA Dia 'na Righ, is criothnuigheadh
gach uile ſluadh air bith:

'S e ſhuidheas eadar Cherubim,
biodh air an talamh crith.
2 Ann Sion 'ta Jehobhah mòr,
is àrd oiſ-cionn gach ſluaigh.
3 Tainm mòr ro-uath-mhor molſar leo:
oir 'ta ſe naomh' r'a luadh.

4 Is toigh le neart an Righ ceirt-bhreith:
's tu ſhocruigheas a' cheart:
Ann Jacob breitheamhnas is còir
cuirfidh tu 'n gniomh gu beachd.
5 Ar Dia Jehobhah àrduighibh:
is ſleachdaibh dh'a gu caomh
Ag ſtòl a chos gu h urramach:
oir 'ta ſe fein ro-naomh'.
6 A' meaſg a ſhagart Aron 's Maois,
bhi Samuel ann ſan dream
Do ghair air ainm: do iarr ſiad Dia,
fhreagair ſe iad ſan am.
7 Am pileir neòil gu gràs-mhor caoin
do labhair eiſin reo;
Na ſtatuin naomh' do thug ſe dhoibh,
's a theiſteas choimhdeadh leo.

8 Jehobhah Dhia, do fhreagrais iad:
's tu 'n Dia do mhaith an lochd,
Ge d' dhearnas orra dioghaltas
air ſon an aiſ-innleachd.
9 Ar Dia Jehobhah àrduighibh,
is ſleachdaibh dh'a do ghnàth
'S ann ag a thulaich naomhtha fein:
oir 's naomh' ar Dia gu bràth.

TOgadh gach tir àird-iolach ghlaoidh,
do Dhia Jehobhah mòr.
2 Thigibh, is deanaibh ſeirbhis ait,
'na làthair-ſin le ceòl.
3 Biodh agaibh fios gur eiſin Dia,
ſe rinn ſinn, 's cho ſinn fein:
A phobull ſinn, 's a chaoirigh fòs
dh' inealtràdh leis gu leir.

4 Thigibh anois le buidheachas
'na gheataibh-ſin a ſteach,
Is thigibh fòs le moladh mòr
ann cùirtibh naomh' a theach:
Is thugaibh dh'a mòr-bhuidheachas,
ainm beannuighibh gu binn.
5 Oir Dia 'ta maith, 'ta thròcair buan;
is fhirinn feadh gach linn.

## SALM CI.

BReith cheart is tròcair canſar leam:
Dhe, ſeinneam dhuit le ceòl.
2 Is iomcharam mi fhein gu glic
air ſlighe fhoirfe chòir,
Cia uair do m' ionnſuidh thiucfas tu,
o Thighearna nam feart?
A ſteach a'm' fhàrdoich gluaisfidh mi
le croidhe fior-ghlan ceart.

3 Fa chomhair fòs mo ſhùile fein
ni 'n cuirfeam olc am feaſd':
Obair luchd-ſaobhaidh 's fuathach leam,
's ni 'n leanann rium gun cheiſt.

4 An croidh' 'ta iargolt' ain-meineach
uam triallaidh ſe ann cein:
Eòlas no furan air an daoi
a choidhch' ni 'n cuirſeam fein.

5 'N ti cuil-bheim bheir d'a choimhearſnach,
lom ſgriosfam e gun chàird';
An croidhe borb, nior fhuil'geam e
no neach a ſheallas àrd.

6 Biaidh m' air' air fireana na tir',
gu gabhaid comhnuidh leam:
An ti bhios foirfe glan 'na bheus,
ſe 's òglach dhamh gach am.

7 Fear deanta ceilg is meallta ireachd,
a'm' theach ni 'n comhnuigh'nn ſe:
A'm' làthair, neach a labhras breug
gu buan cho'n fhuirigh e.

8 Lom ſgriosfaidh miſe fòs gu moch
gach droch-dhuin' as an tir,
Chum luchd an uilc a ſgathadh as
o chathair Dhe gu leir.

## SALM CII.

RE m' ùrnaigh eiſd, Jehobhah Righ;
is righeadh ort mo ghlaodh.

2 Na foluigh uam do ghnùis ſan la
thig triobloid orm gach taobh,
San la ann gairmeam ort gu geur,
crom chugam fein do chluas;
Is freagair mi gu deifireach,
ag furtachd air mo chruas.

3 Do bhrigh gu bhuil mo làith' mar cheo
ag teireachdain do ghnà':
Mar lic an tinntein 's amhluidh ſin,
mo chnàmhan loiſgt' ata.
4 Trom-bhuailte 'ta mo chroidhe bochd,
is ſhearg ſe mar am feur;
Ionnus gur dhearmaid mi gu beachd
greim arain chur a'm' bheul.
5 Fa ghuth mo chaoi', mo chnàmhan lean
re m' chraicionn fein gu teann.
6 Mar pheliocan ſan fhàſach mi;
's mar choileach-oidhch' nam beann.
7 Re faire 'taim gu furachair,
is coſmhuil mi do ghnà'
Re gealbhonn beag 'na aonar fòs
air mullach tigh' a'ta.
8 Re fad an la mo naimhde garg
ga m' mhaſlughadh ataid:
San dream a'ta air boile rium
a'm' aghaidh mhionnaigh ſiad.
9 Le m' dheuraibh choi'-meiſg mi mo dheoch:
mar aran dh'ith mi luath'.
10 Tre laſan t fheirg'; oir thog tu mi
is leag tu 'rìs gu truagh.
11 Mar ſgàil', do chlaon mo làithe ſios:
is ſhearg mi fhein mar fheur.
12 Ach mairfidh tus', am feaſd', a Dhe:
's do chuimhne fein gu ſior.
13 'Nois eir'ghionn tu do dheanamh gràis
air Sion fein gu dlù':

Oir am a cabhair 'ta air teachd,
ſe 'n tam a dh'orduigh thu.

14 Oir tòglaich 'taid ag gabhail tlachd
d'a clochaibh sùd gach uair,
'Ta deagh-thoil ag do ſhearbhantadh
d'a luaithre is d'a h ùir.

15 Mar ſin biaidh air na fineachaibh
eagal roimh ainm an Triath:
Is air gach Righ air talamh 'ta
biaidh roimh do ghlòir-ſe fiamh.

16 'N trà' thogbhar Sion ſuas le Dia,
taisbeanar e 'na ghlòir.

17 Urnaigh nam bochd bheir ſe fainear,
's cho diùlt ſe iad le tàir.

18 Do'n ál a'ta re teachd 'n ar deigh,
sùd ſgriobhthar dhoibh gu beachd:
'S an drong do ghinear o ſo ſuas,
molfaidh ſiad Dia nam feart.

19 Oir dh'amhairc ſe anuas gu beachd
o àird' a naomhthachd fein:
Is air an talamh dh'amhairc Dia,
anuas o neamh nan ſpeur.

20 Gu cluinnſeadh oſnaidh ghearanach
a' phrioſunaigh 'ta 'n sàs:
Chum fuaſgladh air an droing a'ta
air 'n ordughadh chum bàis.

21 Ann Sion chum gu cuirſidh 'n ceill
ainm uaſal àrd ar Dia,
'S gu 'n innſid ann Jeruſalem
moladh is cliu an Triath.

22 An tam a bhios na poibleacha
air cruinneachadh le cheil':
'S gu ſeirbhis De 'n trà' thionalar
na Rioghachda gu leir.

23 San tſlighe agus ann ſan ròd
mo threòir do lagadh leis:
Mo làith' do chuir an giorrad fòs.
24 'S mar ſo do labhair mis',
Mo Dhia, na glacar mi le bàs
fa thimchioll leith mo la:
O aois gu h aois gu marthanach,
do bhliadhnaidhs' buan ata.

25 Deagh-bhunaite na talmhain ti
o chian do leagadh leat:
Is ſiad na neamha fior-ghlan àrd
oibridh do làmh gu beachd.
26 Biaidh tuſa buan is marthanach,
theid iadſan thart' le cheil',
Biaidh iadſan fòs air teireachdain
mar ghiobal ſean gu leir:
Feuch caochluigh' tu mar thruſcan iad,
is caochluigh'r iad gun cheiſt.
27 'Ta thus' amhàin gun chaochladh ort,
's do bhliadhnaidh buan am feaſd'.
28 Biaidh clann do ſheirbhiſeach a Dhe
marthanach buan do ghnàth:
Agus ann t fhiadhnais ſocruighear
an gineal-ſan gu bràth.

O M'anam, beannuigh thus' anois
an Dia Jehobhah mòr:
Molfadh gach ni 'ta 'n taobh ſtigh dhiom,
ainm naomhtha mar is còir.
2 O m'anam, beannuigh fein anois
Jehobhah mòr do Dhia:
Na dio-chuimhnigh gach tiodhlaicthe
do dheonuigh dhuit an Triath.

3 'S e mhaitheas dhuit gu gràs-mhor caoin
gach peacadh ionnad fein:
'S e bheir dhuit ſlàint', is furtachd fòs
o tea-ſlaintibh gu leir.
4 Do bheatha fòs o ſgrios a' bhàis
's e dh'fhuaſglas dhuit gu pailt';
'S e chrùnas tu le coroin gràidh,
's le tròcair chaoimh gun airc.

5 Le mhaitheas is le thiodhlaicthibh
sàir-lionaidh ſe do bheul:
As gu bhuil t òig' air nuadhachadh
mar iolair luath nan ſpeur.
6 Air ſgà' na muintir ùd, a'ta
le fòirneart air an claoidh',
Ceartas is breitheamhnas faraon
's e Dia dhoibh sùd do ni.

7 Do Mhaois an neach bu ſhearbhant dh'a,
a ſhlighe chuir ſe 'n ceill:
Is mar an ceadn' a ghniomhartha
do chlannaibh Iſraeil.
8 'Ta 'n Tighearn' iochd-mhor, tròcaireach,
's mall fhearg, 's is pailt' a ghràs.

9 Cho

9 Cho bhi ſe tagradh ruinn do ſhior:
'ſ ni 'n gleidh ſe fhearg gu bràth.
10 Do reir ar peacaidh iomarcaich
nior rinn ſe dioghaltas:
'S cho d'thug ſe luigheachd dhùinn, a reir
ar ciont' is eaſ-aontais.
11 Oir mar oiſ-cionn na talmhain 'ta
na ſpeuran àrd gach rè:
Is amhluidh ſin 'ta thròcair mòr
do'n droing d'an eagal e.
12 Mar 'ta an àird' an ear 's an iar
ag gabhail fad o cheil':
'S comh-fhad a chuireas Dia nan gràs
ar peacaidh uainn gu leir.
13 Amhluidh mar ghabhas athair dàimh
is truas d'a leanbaibh maoth:
Mar ſin d'a fhior-luchd eagail fein,
Dia gabhaidh truas gu caomh.
14 Oir 's aithne agus 's leir do Dhia
ar cruth 's ar dealbh gu ceart:
Gur duſlach talmhain ſinn air fad,
is cuimhne leis gu beachd.
15 An duine truagh, ataid a làith'
amhluidh mar fheur a ghnàth:
Mar bharr na luibh' air mhachair fòs,
ata ſe fàs fuidh bhlàth.
16 Oir gabhaidh thairis oſag ghaoith,
's cho bhi ſe idir ann:
'S ni fhaicear e ſan ionad ùd
ann raibh ſe fàs gu teann.

17 Ach mairfidh tròcair Dhe gu ſior
do'n droing d'an eagal e,
Is fòs do chloinn an cloinne-ſin
biaidh fhireantachd gach rè:

18 Do'n aitim ùd a chumas ris
an cùmhnant rinn ſe reo:
'S do'n droing a chuimhn'gheas aitheanta
do chum gu deant' iad leo.

19 Do ſhocruigh Dia ſna neamhaibh àrd
a chathair fein gu treun:
'Ta Rioghachd-ſan ann uachdar fòs
oiſ-cionn gach ni fuidh 'n ghrein.

20 Sir-bheannuighibh Jehobhah mòr,
o aingle treun ann neart,
'Ta deanamh iarrtais mar is còir:
ag eiſdeachd re na reachd.

21 Gach uile ſhluagh a bhuineas d'a,
beannuighibh Dia anois:
A ſhearbhanta le'r coimh-lionthar
gach ni a's toileach leis.

22 Uil' oibridh, feadh a thighearnais,
a rinneadh leis an Triath,
An Righ Jehobhah beannuighibh:
o m'anam, beannuigh Dia.

## SALM CIV.

O M'anam, beannuigh thuſa Dia;
mo Dhia, 's tu 'n Triath ro-mhòr:
Ata tu air do ſgeudughadh
le honoir is le glòir.

2 Do chuir tu solus dealrach glan,
mar thruscan umad fein:
Do shìn tu 'mach 's do sgaoileadh leat,
mar chùirtin neamh nan speur.

3 Sailthein a sheòmra leagadh leis
air uisgibh do bhi fuidh;
Mar charbad rinn na neula tiugh,
's e ruidh air sgiathaibh gaoith.

4 'S e fein a rinn na h aingil fòs
nan spioraid laidir threun:
'S e rinn nan teine lasardha
a mhinistridh d'a reir.

5 Is bunàite na talmhain leis
air socrughadh ata:
Do chum nach gluaist' as ionad e
a chaoidhch' nan cian gu bràth.

6 Do fholuigh tu le doimhneachd e,
amhluidh 's gu b'ann le brat:
Oif-cionn nam beann 's nan sleibhte àrd
na h uisgeacha do stad.

7 Air cluinntin doibh guth tachmhasain
do imthigh iad gu cas:
Is fòs re guth do thairneanaich
le deifir theich siad as.

8 Re taoibh nam beann do chuaidh siad suas:
's chuaidh sios air feadh nan gleann,
Gu nuig an tàit' a dh'orduigh tu
's do shocruigh dhoibh gu teann.

9 Do chuir tu rompa criocha buan
nach rachaid thart' a nunn:

D'eagal

D'eagal gu pilleadh ſiad a rìs
dh'fholach na tir' le tuinn.
10 Cuirfidh ſe 'mach na toibreacha
air feadh nan glac 's nan gleann,
A'ta gun tàmh le 'n ſruthaibh bras
ag ruidh air feadh nam beann.

11 Do bheathachaibh na machair fòs
deoch bheirid dhoibh r'a hòl:
'S na h aſsail fhiadhaigh coiſgfidh ſiad
an tart 's an iotadh mòr.
12 Am fogaſg dhoibh ni eoin nan ſpeur,
tigh clù'-mhor tàimh dhoibh fein:
Is eadar gheugaibh cuirfear leo
an ceileir binn ann ceill.

13 Uiſgichidh ſe o ſheòmraibh àrd
na beanntaidh mhòr gun tàmh:
Bithidh an talamh air a dhiol
le toradh gniomh do làmh.
14 Bheir ſe air feur bhith fàs do'n ſpreidh,
's air luibh bhith fàs gun ſgios
Do dhaoinibh, chum gu d'thugadh ſiad
o'n talamh biadh ainios:

15 Is fion a chuireas croidhe dhaoin'
air ghean 's air ſhubhachas,
Is òla fòs do ni an gnùis
gu dealrach glan le mais':
'S e bheir doibh aran mar an ceadn'
fhreaſdal am feim gu leòr,
Ann croidhe dhaoin' a chuirfeas neart
le miſnigh mhaith is treòir.

16 'Ta

16 'Ta craobhan De ro-làn do bhrigh:
fiad Sedair Lebanoin,
Na craobhan ùd do phlantuigh fe,
's do fhuidhigh air am bonn:
17 Is bithidh neid fan ionad ùd
ag eunlaith luath nan fpeur:
Na craobhan giumhais, ag an ftorc
mar ionad tàimh dh'i fein.

18 Na fiadh-ghabhair, am beanntaibh àrd
an tearmunn fein do leag;
Biaidh coinin bheaga mar an ceadn'
ann còafaibh blàth nan creag.
19 Do orduigh fe a' ghealach fòs
gu fgarachduin nan trà':
'Ta eòlas ro-mhaith ag a' ghrein
mar luidheas i gach la.

20 Do nithear leatfa dorchadas,
is thig an oidhch' gu grad:
Ann fin biaidh beathuigh allt' na coill'
ag dol a mach air fad.
21 Re beacadh biaidh na leòmhain òg
ag iarraidh cabhartaich,
Is bithidh fiad ag iarraidh bidh
air Dhia ro-chumhachdach.

22 Ann fin 'n trà' dh'eirigheas a' ghrian,
nid cruinneachadh le cheil',
Gu h uaigneach luidhidh fiad a ftigh
nan garadh didean fein.
23 Is theid an duine 'mach ann fin
g'a obair mar is còir,

Is leanaidh ſe gu dìcheallach
a ſhaothair gu tràth-nòn'.

24 Cia lion-mhor t oibridh mòr, a Dhe!
ann gliocas rinn tu iad:
An talamh le do ſhaidhbhreas mòr
'ta làn air fad 's air lead.

25 'S an cuan 'ta fairſing mòr, ann bhuil
gach ni a ſhnàigheas ann,
'S na beathuigh eadar bheag is mhòr,
gun orra cuntas ceann.

26 'Ta loingeas ſiùbhal ann gu tiugh;
's an Lebhiàtan mòr,
A' bheiſt do dhealbhadh adhbhal leat
re sùgradh ann le treòir.

27 Na ſlòigh ùd uile 'taid, a Dhe,
ag feitheamh ort do ghnàth:
Do chum gu d'thugadh tu dhoibh biadh
d'an cunbhail beo gach tràth.

28 Na bheir tu dhoibh a'd' thoir-bhcartas
'ga thional sùd ataid:
'N trà' dh'fhoſglas tu do làmh gu pailt',
le maith sàir-lionfar iad.

29 Air folach dhuit do ghnùis a rìs,
thig cabhag orr' air fad;
Eugfuid, trà' bheir tu aſt' an deo,
pillfid re 'n ùir gu grad.

30 Do ſpiorad fein d'an cruthachadh,
'rìs cuirfear leat amach:
Is aghaidh fòs na talmhain ti
nuadhuighidh tu le dreach.

31 Biaidh glòir an Triath ro-mharthanach
air feadh gach linn am feasd':
Is ni Jehobhah gàirdeachas
'na ghniomharthaibh gun cheist.

32 Air sealltuin air an talamh dh'a,
criothnuighidh se gu grad:
'N trà' bheanas e re sleibhtibh àrd,
biaidh deatach dhiubh air fad.

33 Do Dhia Jehobhah seinneam ceòl
an cian a bhios mi beo:
Is bheiream moladh mòr do m' Dhia
re fad mo rè 's mo lo.

34 'S roi-mhilis blast' mo smuainteagh's' air,
biom ait ann Dia do ghnàth.

35 Gu d'thigeadh sgrios air peacachaibh
'mach as an tir gu bràth,
'S nior raibh na h aingidh ann ni 's mò:
o m'anam, moladh seinn
Do Dhia Jehobhah; molaibh Dia
le hallelujah bhinn.

## SALM CV.

O Thugaibh buidheachas do Dhia,
air ainm-sin gairibh fein:
Is cuiribh fòs a ghniomhartha
a' measg nan sluagh an ceill.

2 Seinnibh do Dhia Jehobhah mòr,
sailm seinnibh dh'a gu binn,
Is aithrisibh gu h iomlan fòs
na miorbhuile do rinn.

3 As ainm ro-naomhtha-ſan faraon
deanaibh deagh-uaill is glòir;
Biodh gàirdeachas air croidh' na droing
dh'iarras Jehobhah mòr.
4 Iarraibh Jehobhah mòr nam feart,
iarraibh a neart do ghnàth:
A ghnùis 'ta gràs-mhor fabharach,
ſir-iarraibh i gu bràth.

5 Cuimhnighibh fòs na miorbhuile,
do rinneadh leis gu treun;
A ghniomhartha roi-iongantach,
is breitheamhnais a bheil.
6 O ſibhs' a ghineil Abraham
deagh-òglaich dhileis De:
Sibhſe chlann Jacob mar an ceadn',
do roghnuigh ſe dh'a fein.

7 'S eiſin ar Tighearn' is ar Dia,
Jehobhah mòr gu fior:
'Ta bhreitheamhnais ro-chomh-thromach
air ſgaoileadh feadh gach tir'.
8 Do chuimhnigh ſe gu ſiorruidh buan
a choimh-cheangal gu beachd:
'S am focal fòs a dh'òrduigh ſe
do mhiltibh àl re teachd.

9 An coimh-cheangal do rinn ſe fein
re Abraham gu caoin,
'S a mhionna thug ſe le na bheul
do Iſaac caomh faraon;
10 Is amhluidh ſin do Jacob fòs,
dhaingnigh ſe e mar reachd;

Mar choimh-cheangal bhi ſiorruidh buan
do Iſrael gu beachd;
11 Ag ràdh, tir Chanaan bheiream dhuit,
mar chrann bhur n oighreachd fein:
12 Air bhith dhoibh tearc, 's nam buidheinn [bhig,
's nan coigrigh innt' gu leir.
13 Is air bhith dhoibh ag imtheachd fòs
o thir gu tir gun tàmh;
Ag triall feadh ſluaigh is Rioghachda
nach fac' iad roimhe riamh:

14 Nior leig do dhuin' an gortachadh,
ach, ſmachduigh as an leith
Mòir-Righridh neart-mhòr cumhachdach;
ag ràdh mar ſo gu ſeth,
15 Feuchaibh nach bean ſibh ris an dream
do ungadh leam gu caomh:
Is fòs na deanaibh cron air bith
no lochd air m' Fhàidhibh naomh'.

16 Do ghairm ſe gort' a ſteach do'n tir:
is lorg an arain bhris.
17 Ach chuir ſe Joſeph rompa ſios,
reiceadh mar thràill gun fhios.
18 Le geimhlibh dhochuinn ſiad a chos',
luidh ſe ann iarann teann.
19 Gu nuig an d'thainig focal De;
do dhearbh sùd e ſan am.

20 Do chuir an Righ fios air ann ſin,
is d' fhuaſgail air gu caoin:
Seadh uachdran mòr nam poibleacha,
is leig ſe e fa ſgaoil.

21 Is air a theaghlach thug ſe dh'a
àrd-uachdranachd gu leir:
Ard-mhaigh'ſtereachd a ſtòrais mhòir,
do thug ſe dh'a d'a reir.

22 Do cheangal reir mar chitſeadh dh'a,
àird-phrionnſuidh mòr na tir':
'S gu d'thugadh ſe d'a ſheanoiribh
teagaſg air ghliocas fior.

23 Do Riogbachd mhòir na hEipht ann ſin
do thainig Iſrael,
Do bhi air chuairt ann talamh Cham
Jacob 's a ſhliochd le cheil'.

24 Do rinn ſe phobull fein ann ſin
lion-mhor gu hiomarcach,
Is ni bu treiſe rinn ſe iad
na 'n naimhde mio-runach.

25 An croidhe sùd do iompoigh ſe
thoirt fuath d'a phobull naomh',
'S gu buineadh ſiad gu fealltach olc
r'a ſhearbhantaibh ro-chaomh.

26 Ann ſin do chuir ſe òglach Maois,
Aron do thagh ſe fein.

27 Nochd ſiad a chomhar' miorbhuileach,
ann talamh Cham gu treun.

28 Duibhre do chuir, le'r dhorchadh iad:
's do fhreagair ſiad a ghuth.

29 D'iompoigh gu fuil an uiſgeacha,
's do mharbh ſe 'n t iaſg nan ſruth.

30 Is loſgain ann an lion-mhoireachd
do bhrùchd an tir amach,

Ann

Am fàrdochaibh an Righridh-ſin
'ſ nan ſeòmrachaibh a ſteach.
31 Air iarrtas thainig iomdha gne
do chuileoguibh gu grad:
Is miola lion-mhor mar an ceadn'
nan còrſaibh fein air fad.

32 Air ſon na fearthuin thug ſe dhoibh
cloich-ſhneachd gu fraſach geur,
Is laſair theine-dhealanaigh
air feadh na tir' gu leir.
33 Na craobhan fion', is fige fòs
do bhuaileadh leis gu trom;
Do bhriſeadh agus reabadh leis
gach crann do bhi nam fonn.

34 Do labhair ſe, is thangadar
locuiſt gu lion-mhor ann,
'S na Caterpilleir iomarcach,
gun orra cuntas ceann.
35 Gach luibh ſan tir do itheadh leo:
do itheadh leo gach meas.
36 Bhuail ſe gach ceid-ghin ann ſan tir:
toiſeach am brigh 's an treis'.

37 Le hòr 's le hairgiod thug ſe 'mach
a phobull fein gun di':
'S ni raibh nan treabhuibh-ſin air fad
neach ea-ſlainteach gun chli.
38 Bu ſhubhach leis na hEiphteachaibh
'n trà' chuaidh ſiad uath' amach:
Air ſon gur thuit an eagal-ſan
orra gu huath-bhaſach.

39 Neul

39 Neul os an cionn do ſgaoil ſe 'mach
mar bhrat no cùirtin mòr:
Le teine mar an ceadn' ſan oidhch'
thug ſolus dhoibh gu leòr.
40 Do iarr an ſluagh, is thug ſe dhoibh
na gearra-goirt gu pailt':
'S le haran neamh' o ſpeuraibh àrd
thug dhoibh an sàith gun airc.
41 Do ſgoilt ſe charraig, bhrùchd amach
na uiſgeacha gu leòr:
S na h àitibh tart-mhor bhid ag ruidh
amhluidh mar amhainn mhòir.
42 Air ſon gur chuimhnigh ſe ann ſin
fhocal 's a ghealladh naomh',
Agus Abraham mar an ceadn'
a ſhearbhant dileas caomh.
43 Is uime ſin do thug ſe 'mach
a ſhluagh le h aoibhneas mòr:
An aitim ùd do roghnuigh ſe,
le gàirdeachas is ceòl.
44 Is fearann fòs nan Geintileach
thug dhoibh-ſin Dia nan dùl:
Is mheal ſiad mar an oighreachd fein
ſaothair a' phobuill ùd.
45 Do chum gu d'thugadh iad fainear
a ſtatuin mar is còir,
'S gu coimhdeadh iad a reachd faraon.
Molaibhs' Jehobhah mòr.

SALM

O Thugaibh moladh mòr do Dhia,
is buidheachas faraon,
Oir 'ta ſe maith, mairſidh gu bràth
a thròcair ghràs-mhor chaoin.
2 Gniomhartha treun Jehobhah mhòir
cia dh'fheadas chur ann ceill?
Cia dh'fheadas fòs a chliu ro-mhòr
a thaisbeineadh gu leir?
3 'S beannuight' an aitim ùd gu beachd
a choimhdeas breitheamhnas,
'S an neach ùd fòs do ni gach uair
ceartas is ionracas.
4 Dhia, cuimhnigh ormſa, leis a' ghradh
thug thu do d' phobull fein,
O thig le d' ſhlàinte ſhòlaſaich
do m' fhioſrachadh a'm' fheim.
5 Gu 'm faicſinn maith do daoine taght',
's gu deanainn aoibhneas mòr
Nan aoibhneas sùd: 's le t oighreachd fein
gu deanainn uaill is glòir.
6 Do pheacuigh ſinn le'r ſinnſeoraibh:
is fòs do rinneadh leinn
Mòir-chiont' a' t aghaidh fein, a Dhe,
gu h aingidh pheacuigh ſinn.
7 Nior thuig ar ſinnſeora gu ceart,
do bhearta miorbhuileach
A rinneadh leat ann tir na hEipht'
gu treun-mhor cumhachdach;
Is lion-mhoireachd do thròcair chaoimh
nior chuimhnigh ſiad gu truagh:

Ach

Ach ag a' mhuir do bhrosnuid e,
re cois na fairge ruaidh.
8 Ach, theasairg se gu tearuint' iad
air sgà' dheagh-ainme fein;
Do chum gu nochdfadh e mar sin
a chumhachda roi-threun.
9 Do leig se 'mach geur-achmhasan
le'r thiormuigh a' muir ruadh;
Is stiuir se trid nan doimhneachd iad,
mar thrid an fhàsaich chruaidh.
10 O laimh an ti thug dhoibh-sin fuath,
d' fhuasgail se phobull fein:
'S o laimh an naimhde mio-runach
do shaor se iad gu treun.
11 Is d' fholuigh uisg' an eas-cairde:
nior dh'fhan fiu aoin diubh beo.
12 Chreid iad ann sin a bhriathra-san:
's a chliu do sheinneadh leo.
13 Air dearmad leigeadar gu cas
a ghniomhartha roi-threun:
Nior fhanadar gu foighidneach
re chomhairl' eagnaidh fein:
14 San fhàsach ghlac miann chiocrach iad:
'n sin bhuair siad Dia gu luath.
15 An iarrtas thug se dhoibh; ach chuir
caoil' air an anam truagh.
16 Sa' champa ghabh siad farmad mòr
re Maois an duine caomh:
'S re Aron neach a roghnuigh Dia
dh'a fein 'n a shagart naomh'.

17 An talamh d'fhofgail fe a bheul,
fhluig Dathan fios gu grad:
Buidheann Abiram mar an ceadn'
do fholuigh fe air fad.

18 Is fòs a' meafg an cuideachd-fan
do las an teine teith;
Is loifg an lafair fuas gu leir
na droch-dhaoin' ùd gu feth.

19 Do dhealbhadar is rinn fiad laogh
gu truagh ag Horeb àrd,
'S do'n iomhaigh leaght' a rinneadh leo
do àdhradar gun chàird'.

20 Mar fin do chaochail iad gu bochd
an Dia 's an glòir gu leir
Gu cofamhlachd is fioghair bò,
no daimh do itheadh feur.

21 'N Dia bu fhlànaightheoir dhoibh nam feim
dhio-chuimhnigh fiad gu grad;
An neach le'r rinneadh bearta mòr
ann tir na h Eipht' air fad:

22 Is gniomhartha roi-iongantach
ann dùthaigh Cham le buaidh:
Is nithe fòs ro-uathbhafach
re cois na fairge ruaidh.

23 Air 'n àdhbhar fin a dubhairt fe
gu millt' iad leis gu leir,
Mun' feafadh Maois a fhearbhant taght'
fa chomhair, ann fa' bheim:

Do chum gu deant' a chorruigh mhòr
a philleadh uath' air hais,

D'eagal 'na fheirg gu deanadh ſe
a phobull fein a ſgrios'.
24 Dhiùlt ſiad le tàir an tir ro-mhaith:
nior chreid ſiad briathar De:
25 Nam pàilliunaibh rinn monmhur mòr:
's d'a fhocal-ſan nior gheill.

26 Ann ſin nan aghaidh thog ſe làmh:
d'an ſgrios ſàn fhàſach lom.
27 Do ſgrios an ſliochd meaſg fineacha,
's d'an ſgaoileadh air gach fonn.
28 Re Baal-peor mar an ceadn',
cheangluid iad fein gu dlù':
Is dh'itheadar do iobairtibh
nan iodhol marbh nach fiu.

29 Mar ſin chum feirg' do bhroſnaid e,
le 'n innleachdaibh gu truagh:
Is bhris a' phlàigh ann ſinn gu mòr
a ſteach a meaſg an tſluaigh.
30 Sheas Phinehas, is rinn ſe 'n ceart:
'n ſin ſguir a' phlàigh d'an claoidh'.
31 Sùd mheaſadh dh'a mar fhireantachd:
o linn gu linn a chaoidhch'.

32 Ag uiſge coimh-ſtribh Meribah
bhroſnuigh ſiad Dia a rìs:
Air chor ſa chùis a' phobuill ùd
gu d'eirigh olc do Mhaois:
33 Oir rinneadh leo a ſpiorad-ſan
a bhroſnachadh gu geur:
Ionnus gur labhair ſe ann ſin
gu h obann le na bheul.

34 Nior

34 Nior ſgrioſadh leo na poibléacha,
mar dh'àithn Jehobhah dhoibh:
35 Ach mheaſgadh iad 's na fineacha
is d'fhoghlaim ſiad an dòigh.
36 Do iodholàibh nàm fineacha
ſeirbhis do rinn gu truagh:
Bhi sùd mar lion 's mar ribe dhoibh
le'r ghlacadh iad gu luath.

37 Ach tuille fòs, do rinneadar
a' mic 's an inghean' fein
A thabhairt ſuas mar iobairte
do dheamhnaibh mar an ceadn'.
38 Is fuil nan neimh-chiontach gu truagh
do dhoirteadh leo gun ſgàth,
B'i fuil a' mac 's an inghean fein
do dhoirt ſiad gun cion-fàth,
Do iodholaibh Chanaan fòs
mar iobairt thug an ſliochd:
Mar ſin do thruailleadh leo an tir
le fuil gun truas gun iochd.
39 Is amhluidh ſin le 'n gniomharthaibh
do thruailleadar iad fein:
Chuaidh ſiad air ſtriopachas o Dhia
le 'n innleachdaibh gu léir.

40 Fa 'n àdhbhar ùd las corruigh Dhe
r'a phobull fein gu teith:
Ionnus gur ghabh ſe gràin gu mòr
d'a oighreachd air gach leith.
41 Is amhluidh rinn ſe 'n tabhairt ſuas
ann laimh nam fineach fiat':

Is thug ſe dhoibh mar uachdarain
an drong a dh'fhuathaigh iad.
42 Do bhi ſiad air am fòireigneadh
le 'n naimhdibh làidir treun:
Is leagadh iad gu hiſiol ſios
fuidh 'n laimh sùd mar an ceadn'.
43 Gu minic thug ſe ſaoradh dhoibh:
ach bhroſnuid e a rìs
Le'n comhairlibh, is leagadh iad
ar-ſon an aing'eachd ſios.

44 Ach, thug ſe 'n amhghar mòr fainear:
an glaodh 'n tràth eiſdeadh leis.
45 Is dhoibh-ſin fòs do chuimhnigh ſe
an ceangal rinn ſiad ris:
Is ghabh ſe aithreachas do reir
moir-lion-mhoireachd a ghràis.
46 Thug air an dream le'r ghlacadh iad
gur ghabhadar dhiubh truas.

47 Thuſa Jehobhah mhòir ar Dia,
dean ſaoradh dhùinn 'n ar feim,
Is dean a' meaſg nan Geintileach
ar tional leat gu leir,
Do tainm ro-naomh' gu tiubhramaid
mor-bhuidheachas gu pailt':
Do chliu 's do mholadh mòr faraon
gu ſeinneamaid gu hait.
48 'S beannuight' an Triath, Dia Iſraeil,
o chian nan cian gu bràth:
Abradh am pobull uil', Amen.
Molaibhſe Dia do ghnàth.

O Thugaibh moladh mòr do Dhia,
is buidheachas faraon,
Oir 'ta ſe maith: mairfidh gu bràth
a thròcair ghràs-mhor chaoin.
2 Pobull Jehobhah ſhaoradh leis
labhruid mar ſo gun tàmh:
A' mhuintir ùd do bhuin ſe ſaor
amach o laimh an nàmh.

3 Is as gach tir anń rabhadar
do chruinnigheadh iad leis,
O 'n àird' an ear, 's o 'n àird' an iar,
o 'n àirde tuath, is deas.
4 San di-threabh bhid air ſeacharan
air bealach uaignidheach:
Is bail' air bith chum comhnuidh ann
ni 'n d'fhuair re dol a ſteach.

5 Bhid ocrach agus iot-mhor fòs:
chlaoidheadh an anam truagh.
6 Ghlaodh ſiad ann ſin re Dia nan teinn:
ſhaor iad o'n amhghar chruaidh.
7 Do threòruigh agus ſtiuir ſe iad
air bealach ceart fa'n cois:
Do chum gu rachadh ſiad d'a thrid
gu baile tàimh is fois.

8 O b'fhearr gu moladh daoine Dia
ar-ſon a mhaitheis chaoin,
'S ar-ſon a bhearta iongantach
-rinn ſe do chloinn nan daoin'.
9 Oir ni ſe 'n tanam miannach trom
a ſhàſughadh gun airc,

'S an t anam ciocrach lionaidh ſe
le mhaitheas fein gu pailt'.

10 An dream do ſhuidh ann dorchadas,
is ann an dùbhar bàis:
Fuidh chuibhreach 'ta ann amhghar truagh,
's ann iarunn cruaidh ann sàs.

11 Ar-ſon gu raibh ſiad ceannairceach
ann aghaidh briathra De,
'S air comhairle an ti a's àird'
do rinn ſiad tàir d'a reir.

12 Ann ſin do leag ſe 'n croidhe ſios
le ſaothair is le pein:
Do thuiteadar, is ni raibh neach
d'an cuideachadh nam feim.

13 Ghlaodh ſiad ann ſin re Dia nan airc:
d'fhuaſgail o'n teinn gu grad.

14 O'n dorch' do bhuin, 's o dhubhar bàis,
's an cuibhreach bhris air fad.

15 O b'fhearr gu moladh daoine Dia
ar-ſon a mhaitheis chaoin:
'S ar-ſon a bhearta iongantach
rinn ſe do chloinn nan daoin'.

16 Fa 'n àdhbhar gur do bhriſeadh leis
na geataidh pràis gu leir:
Na ſtapuill iaruinn is na croinn
do ſgaoil ſe as a cheil'.

17 'Ta amadain fa'n cron, 's fa'n lochd,
le amhghar goirt ann sàs.

18 'Ta 'n anam gabhail gràin do bhiadh:
'taid dlùth do dhoirſibh bàis.

19 Ghlaodh

19 Ghlaodh ſiad ann ſin re Dia nam feim:
d'fhuaſgail o'n teinn gu grad.
20 Le fhocal rinn ſe 'n ſlànughadh:
is ſhaor o'n ſgrios air fad.

21 O b'fhearr gu moladh daoine Dia
ar-ſon a mhaitheis chaoin:
'S ar-ſon a bhearta iongantach
rinn ſe do chloinn nan daoin'.
22 is deanaid iobairt' buidheachais
thabhairt do Dhia na glòir:
Is airiſid a ghniomhartha,
le sùbhachas is ceòl.

23 Luchd-loingeis theid air muir, 's a bhios
re gniomh ann uiſgibh buan:
24 Dhoibh sùd is leir mor-oibridh De,
is iongantais ſa' chuan:
25 Air iarrtas, dùiſgear leis a' ghaoth
gu hàrd 's gu doinionnach:
Le'n togbhar ſuas gu at-mhor borb
a thonna garbh ſa ſeach.

26 'Taid uair gu neamh ag eirghe ſuas:
'taid uair dol domhain ſios:
Ionnus gur leagh an anam truagh
le triobloid chruaidh 's le ſgios.
27 Dol chuig' is uaidh', gu tuiſleach fòs
amhluidh mar dhuin' air mheiſg':
Ionnus gur threig gu buileach iad
gach gliocas bhi na' meaſg.

28 Ghlaodh ſiad re Dia nan teinn ann ſin:
o'n triobloid ſhaor ſe iad.

29 Do chuireadh leis an ſtoirm gu fèith:
'ſ na tuinn nan tàmh do bhid.
30 Ann ſin ata ſiad ait, ar-ſon
gu bhuilid sàmhach beo:
'S gu d'thug ſe iad do'n chaladh ſin,
'ſ do'n phort bu mhiannach leo.
31 Ob'fhearr gu moladh daoine Dia
ar-ſon a mhaitheis chaoin:
'S ar-ſon a bhearta iongantach
rinn ſe do chloinn nan daoin'.
32 Is fòs ann coimh-thional an t ſluaigh,
àrd-mholfaid e gu mòr;
'S ann cruinneachadh nan ſeanoir glic
cliu thugar dh'a is glòir.
33 Na haimhne ni nam fàſach lom,
tobair nan talamh cruaidh:
34 Tir bhcartach ni ſe fàs: ar-ſon
mòr-aingidheachd an t ſluaigh.
35 Am fàſach tirim tionnduigh' ſe
'na uiſge tàimh nach gann,
'S 'na thobar ſior-uiſg' iompoigh' ſe
am fearann tart-mhor teann.
36 Do dhaoinibh ocrach bheir ſe sùd
mar àite fois is tàimh:
Do chum gu deaſuight' cathair leo
chum comhnuidh ann do ghnàth.
37 Chum craobhan fion' do ſhuidheachadh,
is ſiol do chur ſan fhonn:
Do thabhairt uath' ſan aimſir cheirt
cinneis is toraidh thruim.

38 Bhean-

38 Bheannuigh se fòs am pobull ùd,
is d'fhàs gu lion-mhor mòr:
'S nior leig se dhoibh dol air an ais
nan eallach no nan stòr.
39 'Taid air an laghdughadh a rìs,
is leagfar iad gu bochd
Le fòireigneadh, is amhghar geur,
le doilghios brònach goirt.

40 Air phrionnsuibh doirtfear tarcuis' leis:
san fhàsach mar an ceadn',
Do ni se 'n cur air seachran fiar
gun bhealach ann d'an ceim.
41 'S o thriobloid togbhaidh se am bochd,
's ni teaghlach dh'a mar threud.
42 Do chi na firein sùd, 's bid ait:
is druidfear beul nam beud.

43 Cia neach 'ta glic, 's na nithe sùd
a bheir fainear gu ceart,
Siad sin a thuigeas tròcair chaomh
is maitheas Dhe nam feart.

## SALM CVIII.

A Ta mo chroidhe gleust', a Dhe,
gu socair mar is còir:
Is seinnidh mi gu ceòl-mhor dhuit,
is molfam thu le m' ghlòir.
2 Mosglaibh, is eir'ghibh chean' an àird',
shaltair 's a chlàirseach ghrinn:
Mosglaidh mi fhein, is eir'gheam fòs
gu moch chum ceòl do sheinn.

3 O Thighearna Jehobhah mhòir,
meaſg phoibleach, molfam thu:
'S a' meaſg an tſluaigh gu hurramach
àird-ſeinnidh mi do chliu.
4 Oir 'ta do thròcair mòr oiſ-cionn
na' neamha ſhuas gu leir:
Is rigidh t fìrinn mar an ceadn'
gu neultaibh àrd nan ſpeur.
5 Bi thus', a Dhe, oiſ-cionn na' neamh'
air tàrdughadh gu mòr:
Is fòs oiſ-cionn gach uile thir'
togbhar gu ſior do ghlòir.
6 Do chum gu deanta fuaſgladh leat
do d' phobull ionmhuin fein,
O teaſairg le do ghàirden deas,
is freagair mis' a'm' fheim.
7 Do labhair Dia 'na naomhthachd fein,
biaidh aoibhneas orm nach gann,
Air Sechem ni mi roinn gu ceart,
gleann Sucot toimhſear leam.
8 'S leam Gilead le dlighe cheirt,
Manaſſeh 's leam gu beachd,
'S i treabh Ephràim neart mo chinn:
bheir Judah 'mach mo reachd.
9 'Ta Moab 'na pot' ionnlait dhamh,
tilgeam thar Edom ruadh
Mo bhrog: is deanam caith-reim bhinn
thar Phaleſtin le buaidh.
10 Cia bheir do'n chathair dhaingein mi?
's gu h Edom bheir gu ceart?

11 Nach

11 Nach tus', a Dhe, le'r threigeadh ſinn?
'ſ nach d'theid thu 'mach le'r ſeachd?
12 O thriobloid tabhair comhnuidh dhùinn:
oir 's diomhaoin furtachd dhaoin'.
13 Trid Dhia do ni ſinn treabhantas:
'ſ e ſhaltras naimhde ſuidhn.

## SALM CIX.

O Dhia, 'ta tàdhbhar molaidh dhamh,
gu balbh a'd' thoſd na bi.
2 Oir beul nan daoi, 's nam fealltach 'ta
gnà'-fhoſgailt' air mo thi,
Le teangaidh bhreugaich labhradar
a'm' aghaidhſe do ghnâth.
3 Chuartuigh ſiad mi le briathraibh fuath:
chuir cath orm gun cion-fàth.
4 Ar-ſon mo ghaoil 'taid naimhdeil dhamh,
ach taims' re guidh' a ghnàth:
5 Do chùit'ghid olc ann eric maith:
is fuath ar-ſon mo ghràidh.
6 Droch-mharaſcal cuir os a chionn:
biodh Satan ag a dheis.
7 Urnaigh gu raibh 'na peacadh dh'a:
fàgthar am binn' e ris.
8 Gearr gu raibh aois: is glacadh neach
oifig 's a dhreachd gun iochd.
9 Gu raibh a bhean 'na bain-treabhaich,
's nan dilleachdain a ſhliochd.
10 Air ſeachran biodh a ſhliochd do ghnàth,
's ag iarraidh deirc' nam feim:

Is as an àitibh falamh fàs
ag iarraidh bidh dhoibh fein.

11 Gu glacadar luchd-fòireignidh
gach ni a bhuineas d'a:
'S a shaothair-sin mar chabhartach
gu buineadh coigrigh leo.

12 Na biodh neach ann ni tròcair air:
na bitheadh fòs a haon
A ghabhas truas d'a shliochd, 'n trà' bhid
nan dilleachdain gun mhaoin.

13 Sgrios gu raibh air a ghineil-sin;
d'an sgathadh as gu leir;
Gu cuirsear as an ainm air-fad
san àl do thig nan deigh.

14 'S gu raibh aingidheachd athrach-san
air chuimhn' ag Dia do ghnàth:
Is ciont' a mhàthar mar an ceadn'
nior chuirsear as gu bràth.

15 Gu rabhaid air an taisbeanadh
am fiadhnais Dhia do shior:
Do chum gu sgathadh se amach
an iomradh as an tir.

16 Oir dhearmaid se bhi tròcaireach,
d'fhòireignidh se am bochd
'S an tainnis, chum gu marbhadh se
neach 'g an raibh croidhe goirt.

17 Mar thug se toil do mhallachadh,
malluight' gu raibh gach la:
Mar nach d'thug toil do bheannughadh,
nar cir'ghiodh beannachd dh'a.

18 Amhluidh mar rinneadh leis e fein
a chuartughadh gach am,
Le h eaſ-cain' is le mallachadh
mar le na bhrat gu teann,
'S amhluidh gu d'thigeadh sùd gu beachd
mar uiſg' a ſteach 'na chom,
'S mar òla drùidheadh sùd gu geur
'na chnàmhaibh fein gu trom.
19 Biodh sùd mar eadach uimeſin
le'm foluigh'r e gach tràth:
Is amhluidh mar an crios do bhios
'ga chrioſlughadh do ghnàth.
20 O'n Tighearna gu tiubhrar sùd
do m' naimhdibh mar an duais:
'S do'n droing ann aghaidh m'anma 'ta
gnà'-labhairt uilc gun truas.
21 Ach air mo chrann bi thuſa, Dhe,
air ſga' tainm uaſail fein:
Do bhrigh gu bhuil do thròcair maith,
dean ſaoradh dhamh a'm' fheim.
22 Oir 'ta mi aim-beartach gu beachd,
is 'ta mi ainnis lom,
Ata mo chroidhe air a lot
ann leith a ſtigh do m' chom.
23 Is amhluidh 'ta mi gabhail thart'
mar ſgàil' ag claonadh ſios:
Air m' fhuadach' mar an locuſt truagh
chuig' agus uaidh' a ris.
24 Mo ghlùine 'taid air fàillneachadh
ag mead mo throiſg do ghnà':

Is m'fheòil ag diobhail ſaill' is ſult
air teireachdain ata.
25 A'm' àdhbhar fochaid bhi mi fòs
do'n aitim ùd gu leir:
Chrath ſiad an cinn gu ſanoideach,
'n trà' ſheall ſiad orm gu geur.

26 Fòir orm, a Thighearna mo Dhia:
a'd' thròcair cuidigh me.
27 Gu tuigſid gur i ſo do làmh:
's gur tu rinn sùd, a Dhe.
28 'N trà' bhitheas iad re mallachadh,
beannuighſe ſinn gu pailt':
Biodh orra nàir', air eirghe dhoibh:
ach bitheadh t òglachs' ait.

29 Gu rabhaid air an cuartughadh
m'uil' eaſ-cairde le nàir',
'S mar fhalluing air an uachdar biodh
an amhluadh fein le tàir.
30 Ach miſe chean', ard-mholaidh mi
Jehobhah le mo bheul:
Is fòs, a' meaſg a' choimh-thionail
cuirfeam a chliu ann ceill.

31 Oir 'ta ſe leis an duine bhochd
'n a ſheaſamh air a dheis:
D'a theaſairgin o'n droing le'r b'àill
anam-ſan fhàgbhail ris.

## SALM CX.

DUbhairt an Tighearna re m' Thriath,
bi d' ſhuidhe air mo dheis,

T uil'

T uil' eaſ-cairde gu cuirfeam dhuit
nan ſtòl fuidh bhonn do chois.
2 As Sion cuirfidh Dia amach
ſlat-ſhùaitheantais do neart:
'S am builſgean teaſ-cairde gu leir
bi fein a' tuachdran ceart.

3 Bithidh do phobull taghta fein
ro-thoileach mar is còir,
San la ſin ann am foillſigh thu
do chumhachda gu mòr.
Am mais' 's ann ſgeimh na naomhthachd ghrinn
o bholg na maidne moich,
Mar dhealt a thig anuas o neamh
'ta t òigridh iomarcach.

4 Do mhionnaigh Dia Jehobhah mòr,
's nior aithreach leis ge d' rinn,
Do reir deagh-òrd' Mhelchiſedec,
gur ſagart thu gach linn.
5 An Tighearna 'ta air do dheis,
trom-bhuailthear leis gu garg
Moir-Righridh làidir cumhachdach,
ſan la do laſas fhearg.

6 Do bheir ſe breith 'meaſg Gheintileach,
lionfaidh gach àit' gu fior
Le corpaibh marbh: is lotar leis
na h uachdrain os gach tir.
7 Is ann ſan t ſlighe òlfaidh ſe
deoch as na ſruthaibh luath:
Is air an àdhbhar ùd fai-dheoidh
togbhaidh ſe cheann le buaidh.

MOlaibhse Dia, fior-mholfams' e
le m' uile chroidh' gu hàrd;
Ann coimh-thional nam firean còir,
sa' chuideachd mhòir gun chàird'.
2 'Ta gniomhartha an Tighearna
iomarcach mòr gu leir:
Is leis an dream le'r tlachd-mhòr iad,
rannsuighear iad gu geur.

3 'Ta obair-sin ro-onorach
ro-ghlòr-mhor fòs gun cheist:
'Ta fireantachd Jehobhah fòs
buan-mharthanach am feasd'.
4 A ghniomhartha roi-iongantach
air chuimhne chuir gu beachd:
Ata Jehobhah gràs-mhor caoin,
is làn do thròcaireachd.

5 Do thug se biadh is lòn do'n droing
d'an eagal e do ghnàth,
'S a choimh-cheangal do rinn se leo
cuimhnighidh se gu bràth.
6 D'a phobull fein do chuir se 'n ceill
neart oibridh iongantach:
Do thabhairt dhoibh mar sheilbh gu buan
oighreachd nan Geintileach.

7 Firinn is ceartas gniomh a làmh:
'ta statuis daingean fior.
8 'Taid deant' ann ceartas firinneach:
'taid seasmhach buan do shior.
9 Do shaoradh leis a phobull fein:
is dh'orduigh se am feasd'

A choimh-

A choimh-cheangal: 'ta ainm-ſin naomh',
is urramach gun cheiſt.
10 'S e tùs a' ghliocais eagal De,
'ta deagh-thuigs' ag an dream
Le'r coimh-lionthar a ſtatuin-ſin:
's mairtheant' a chliu gach am.

## SALM CXII.

O Thugaibh moladh mòr do Dhia,
's beannuight' an ti gu beachd
D'an eagal Dia, 's a ghabhas toil
gu mòr d'a lagh 's d'a reachd.
2 Biaidh ſhliochd-ſan-làidir ann ſan tir,
's roi-bheannuight' ſiol nan ſaoi.
3 Biaidh maoin is ſaidhbhreas ann a theach:
biaidh cheartas buan a choidhch'.
4 'N trà' bhitheas ſaoi ann dorchadas
eirighidh ſolus d'a:
Ata ſe gràs-mhor tròcaireach
is comh-thromach gun ghò.
5 Is truacant' fòs, deagh-choingheallach,
an duine maith a choidhch':
Is bheirthear leis gu crionna glic
a ghnothaiche gu crich.
6 Gu dearbh cho d'thig aon ni am feaſd'
le'n gluaisfear e gu mòr:
Ach cuimhn' is iomradh maith a choidhch'
biaidh air an fhirean chòir.
7 Is air-ſin cho bhi faiteachas
air cluinntin d'a droich-ſgeil;

'Ta

'Ta chroidhe ſocrach muinghineach
ann Dia Jehobhah treun.

8 'Ta chroidhe-ſin air ſocrachadh,
cho ghluais an teagal e;
Gu nuig an uair, air eaſ-cairdibh
a mhiann gu 'm faiceadh ſe.

9 Do ſgaoil ſe chuid, is thug don' bhochd,
'ſ buan fhireantachd am feaſd';
Biaidh adharc air a hàrdughadh
le onoir mhòir gun cheiſt.

10 Cràdhthar an daoi, 'n trà' chi e ſo;
caſaidh ſe fhiacla geur,
Seargaidh ſe as: is ſgriosfar miann
nan aing'each ùd gu leir.

## SALM CXIII.

MOlaibhſe Dia, O molaibh e,
ſhearbhanta dileas De:
Ard-mholaibh fòs gu hurramach
deagh-ainm Jehobhah threin.

2 Ainm Dhe biodh beannuighte gu mòr,
o'n am-ſa 'nois gu bràth.

3 O eirghe gu nuig luidhe grein:
ainm Dhe ion-mholta 'ta.

4 'S àrd os gach tir Jehobhah mòr:
's a ghlòir os neamha fòs.

5 Cia 's coi'-meas ris an Tighearna
ar Dia, 'ta 'n comhnuidh ſhuas:

6 'S eiſin an neach a chromas ſios,
is dh'iſligheas e fein

Dh'amh-

Dh'amharc gach ni ſan talamh 'ta,
' s ann neamhaibh àrd nan ſpeur.
7 Togbhaidh ſe 'n deòraidh' truagh o'n dùs;
'ſ am bochd o'n otrach bhreun.
8 D'an cur nan ſuidh' le prionnſuibh àrd;
le prionnſuibh phobuill fein.
9 Bheir ſe do'n mhnaoi a'ta gun ſliochd
tigh comhnuidh teaghlaich mhòir;
Do bhi 'na mathair macan ait;
molaibhſe Dia na glòir.

## SALM CXIV.

AIr teachd do Iſra'l as an Eipht',
teachd Jacob 'mach o'n droing
'Gan raibh an uirghioll cruaidh do-thuigs',
ag coimheachas an teang'.
2 Bhi Judah dh'a mar chomhnuidh naomh',
budh Rioghachd Iſra'l leis.
3 Air faicſin sùd, do theich an cuan;
ſruth Jordain phill air ais.
4 Mar reithe bras leim beanntaidh ſuas:
leim cnocain bheag mar uain.
5 Jordain, creud as far phill air tais?
creud as far theich, o chuain?
6 Creud as far leim ſibh, ſhleibhte àrd
mar reithe meargant' bras:
Creud as mar uain nan caorach fòs,
far leim ſibh chnoca glas?
7 O thalaimh criothnuigh fòs le geilt
roimh ghnùis Jehobhah mhòir:

Ann

Ann làthair gnùis Dhe Jacob fòs,
o criothnuigh mar is còir.
8 Le'r thionntoidheadh an ailbheinn theann
'na loch do uiſge tàimh,
'S a' charraig chruaidh 'na tobar uiſg'
le cumhachdaibh a laimh.

## SALM CXV.

NIor dhùinn' a Thighearna, nior dhùinn',
ach tabhair cliu, is glòir
Do d' dheagh-ainm fein: air ſgà' do ghràis,
is t-firinn mar is còir.
2 Creud as fa'n abradh Geintilich:
ca bhuil an Dia anois?
3 Ar Dia ata air neamh: is rinn
gach gniomh bu toileach leis.
4 An iodhoil 's airgiod iad is òr:
gniomh laimh nan daoine fein.
5 'Ta beil ac', leis nach labhair ſiad:
is sùile, leis nach leir.
6 'Ta cluaſan ac', 's nior chluinnid leo:
is ſròin', gun àileadh ionnt'.
7 'N làmh cho dean greim; no 'n coſan ceim;
o'n ſcornuigh cho d'thig caint.
8 'N luchd deant', is mead 's a gheilleas dhoibh,
's ro-choſmhuil iad riu fein.
9 O Iſra'l, deanſa bun a Dia:
's e 'n ſgia', 's an congnamh treun.
10 Thigh Aròin, O dean bun a Dia:
's e 'n congnamh, is an ſgia'.

11 Luchd

11 Luchd eagail De, làin-earbaibh as:
an ſgia' 's an neart 's e Dia.
12 Do bhi Jehobhah cuimhneach oirn,
beannuighidh e ſinn fein,
Beannuighear leis tigh Iſracil:
's tigh Aroin mar an ceàdn'.
13 Na big 's na mòir d'an eagal Dia,
beannuighidh ſe gu caoin.
14 Cuirfidh e ſibh ann lion-mhoireachd,
ſibh fein, 's ar ſliochd faraon.
15 Is beannuight' ſibh o'n Tighearna:
rinn neamh is làr gu leir.
16 An talamh, thug do chloinn nan daoin';
's leis fein àird-neamh nan ſpeur.
17 Na mairbh, no 'n dream theid toſdach ſios
do'n uaigh; cho mholaid Dia.
18 Ach molfar leinn e 'nois, 's gu bràth.
Molaibh gu hàrd an Triath.

## SALM CXVI.

IS toigh leam Dia, ar-ſon gu d'eiſd
re m' ghuth, 's re m'ùrnaigh fòs.
2 Sir-eigheam ris, re m' bheo: ar-ſon
gur chrom ſe rium a chluas.
3 Chuaidh umam dochar geur a' bhàis,
ghlac piantaidh ifrinn mi:
Do ghlacadh mi le triobloid thruaigh,
is amhghar cruaidh do m' chlaoi'.
4 Air ainm Jehobhah ghair mi 'n ſin:
mar ſo do labhram ris,

O Dhia,

O Dhia mo Thighearn', guidheam ort,
  ſaor m'anain bochd anois.
5 Ata Jehobhah gràs-mhor, ceart:
  's is tròcaireach ar Dia.
6 'S e choimhdeas daoine ſimplidh ciuin:
  bhiom lag, is d'fhòir an Triath.

7 O m'anam, ſeuch gu pill thu 'nois,
  gu d' ſhuaimhneas is gu d' thàmh:
Oir dheonuigh Dia gu pailte dhuit
  mòr-thoirbheartas a laimh.
8 O ghàbhadh is o chunntart bàis
  do ſhaor tu m'anam bochd,
Mo chos' do ſhaor o ſhleamhnachadh,
  's mo ſhùil' o dheuraibh goirt.

9 Ann ſealladh Dhe, ann tir nam beo
  gu direach gluaisfear liom.
10 Ar-ſon gur chreid mi, labhair mi:
  bhiom air mo chlaoi' gu trom.
11 A'm' dheifir dubhairt mi mar ſo;
  's breugach gach duin' air bith.
12 Creud iocfas mi do Dhia, ar-ſon
  na rinn ſe dhamh do mhaith?

13 Cupan na ſlàinte glacar leam,
  air ainm Dhe gaiream fein.
14 Iocfam mo mhòid re Dia, anois
  ann làth'r a ſhluaigh gu leir.
15 Ag Dia 's roi-phriſeil bàs a naomh.
  Dhe, t òglach 's mi gu beachd,
'S mi t òglach mac do bhan-òglaich:
  mo chuibhreach ſgaoileadh leat.

16 Do bheiream iobairt molaidh dhuit:
air ainm Dhe gaiream fein.
17 Iocfam mo mhòid re Dia, anois
ann làth'r a fhluaigh gu leir.
18 Ann cùirtibh àluin àrois De,
a'd' bhuilfgean fein gu fior,
O chathair àrd Jerufàleim.
molaibh an Triath gu fior.

## SALM CXVII.

O Thugaibh moladh mòr do Dhia,
gach fine 't'ann fa leith:
Gach uile phoibleacha air bith,
molaibhfe Dia gu feth.
2 Oir 's mòr a chaoimhneas tròcaireach,
do dheonuigh fe dhùinn' fein,
'Ta firinn De fior-mharthanach.
Molaibh Jehobhah treun.

## SALM CXVIII.

O Molaibh Dia, oir 'ta fe maith:
fior-mhairtheant' tròcair Dhe.
2 Abradh clann Ifraeil anois:
gur buan a ghràs gach rè.
3 Tigh Aroin abradh fiad anois:
fior-mhairtheant' tròcair De.
4 Abradh an drong d'an eagal Dia,
gur buan a ghràs gach rè.
5 A'm' eigin ghair mi air an Triath:
fhreagair fe mi gu deas,

Ann

Ann ionad fairsing agus reidh
  shocruigh se mi le treis'.
6 'Ta Dia Jehobhah air mo chrann,
  ni heagal leam a choidhch':
Aon ni a dh'fheadas clann nan daoin'
  a dheanamh orm dom' chlaoidh'.
7 Measg luchd mo chuideaghaidh 'ta Dia
  ag seasamh leam gu beachd:
Air luchd mo mhio-ruin uime sin
  chi mi mo mhiann ag teachd.
8 'S fearr na bhi 'g earbs' a duine beo,
  ar dòchas chur ann Dia.
9 'S fearr na bhi 'g earbs' a prionnsuibh mòr,
  ar dòchas chur san Triath.
10 Do chuartuigh umam air gach laimh
  na dùthanna gu leir:
Ach sgatham as, is sgriosfam iad
  ann ainm Jehobhah threin.
11 Do chuartuigh siad mi air gach taoibh,
  do chuartuighd mise fòs:
Ach sgatham agus sgriosfam iad
  ann ainm Jehobhah mhòir.
12 Mar bheachaibh 's amhluidh chuartuighd mi,
  chuaid as mar theine dreis;
Oir ann an ainm Jehobhah threin
  ni mi gu leir an sgrios.
13 Do m' leagadh, theann tu orm gu dlùth:
  ach chuidigh leamsa Dia.
14 'S e Dia mo cheòl, 's mo shlàinte fòs,
  is se mo threòir an Triath.

15 Guth

15 Guth gàirdeachais is ſlàint' ata
am pàilliunaibh nan ſaoi:
Is gàirden deas Jehobhah threin
fhuaradh gu treabhach i.
16 'Ta gairden deas an Tighearna
air àrdughadh gu mòr;
Do rinneadh bearta treabhantais
le deas-làimh Dhe na glòir.
17 Ni 'm fuigheam bàs, ach mairſeam beo,
is innſeam oibridh Dhe.
18 Throm-ſmachduigh Dia mi, ach chum bàis
cho d'thug ſe thairis me.
19 O foſglaibh dhamh gu fairſing reidh
geataidh an ionracais:
Do racham orra-ſan a ſteach,
Jehobhah molaidh mis'.
20 So doras De, air 'n d'theid a ſteach
na daoine còire naomh'.
21 Sior-mholam thu, oir chual tu mi:
is tu mo ſhlàinte chaomh.
22 A' chloch do dhiùlt na clochairean,
cloch chinn na hoiſinn i.
23 'S e Dia rinn sùd, 's roi-iongantach
'n ar sùilibh-ne an gniomh.
24 So fein an la a dh'orduigh Dia:
am bi ſinn ſuilbhir ait.
25 Fòir guidheam, guidheam ort a Dhe:
'nois ſoirbhigh leinn gu pailt'.
26 Beannuight' gu raibh an neach do thig
ann ainm Jehobhah threin:

Do thug ſinn beannachd oirbhs' a mach,
a teach Jehobhah fein.
27 'S e Dia Jehobhah dhealruigh oirn',
ceanglaibh le cordaibh cruaidh
Re adharcaibh na haltair naomh',
an iobairt bheir ſibh uaibh.
28 'S tuſa mo Dhia, is molam thu:
àrduigheam-thu, mo Dhia.
29 O molaibh Dia, oir 'ta ſe maith:
ſior-mhairtheant gràs an Triath.

## SALM CXIX.

### ℵ ALEPH.

S'Beannuight' an drong 'ta foirfe glan
ſan t ſlighe dhireich cheirt;
An drong do ghluaiſeas ann an lagh
àird-Thighearna nam feart.
2 'S beannuight' an aitim ùd faraon
le'r choimhdear teiſteis De,
'S a dh'iarras e gu dicheallach
le 'n uile chroidhe fein.
3 'N a ſhlighthibh-ſin ſior-ghluaisfear leo:
's nior dhean ſiad aingidheachd.
4 Dh' àithn tu dhùinn' gu coimheadamaid
gu dicheallach do reachd.
5 O ſtiuir mo cheim, 's gu coimhdear leam
do ſtatuin dhireach fein!
6 Cho ghabh mi nàir', 'n trà bheir mi ſpeis
do taitheantaibh gu leir.

7 Le croidhe treibh-dhireach gun ghò
mòr-mholam thu gu binn:
'N trà' dh'fhoghlumas mi breitheamhnais
do cheartais naomhtha ghrinn.
8 'S e so mo rùn gu coimhdear leam
do statuis cheart do ghnàth:
O Thighearna, na treigse mi
gu buileach no gu bràth.

ב Beth.

9 Crèud leis an glan an t òganach
a shlighe fein gu ceart?
Trid faicill mhaith is furachrais
reir t fhocail is do reachd.
10 Le m'uile chroidhe fein, a Dhe,
do iarr mi thu gu caomh:
Na leig dhamh dol air seacharan
o taitheantaibh ro-naomh'.
11 Air eagal peacaidh; d'fholuigh mi
a'm' chroidhe t fhocal ceart.
12 O teagaisg dhamh do statuin naomh':
's beannuight' thu, Dhia nam feart.
13 Le m' bhilibh, breitheamhnais do bheil
nochd mi air fad 's air lead.
14 Slighe do theisteis b'aoibhneich leam,
na saidhbhreas mòr d'a mhead.
15 Socraichidh mi mo smuainteachadh
air aitheantaibh do reachd:
Air ceimeanaibh do shlighe fein
sir-dhearcaidh mi le beachd.

16 Gabhaidh mi tlachd is ciata mhaith
do d' ſtatuiſibh gu leir:
Air dearmad fòs cho leig mi choidhch'
deagh-ſhocal glan do bheil.

ג GIMEL.

17 Riumſa 'ta m'òglach dhuit, a Dhe,
dean toirbheartas gach am:
Do chum gu bithinn beo, is fòs
gu coimhdeadh tſhocal leam.
18 Foſgail mo ſhùilean, 's chi mi 'n ſin
mòir-iongantais do reachd.
19 'S coigreach air talamh mi: na ceil
orm taitheanta roi-cheart.
20 'Ta m'anam briſte brùit' a ſtigh,
is muladach do ghnàth;
Ag mead mo thograidh is mo mhiann
do d' bhreitheamhnais gach tràth.
21 Luchd-uabhair mhalluight' ſmachduigh thu,
do chlaon o tiarrtas ceart.
22 Cuir ſpìd is maſladh fada uam:
oir choimhdeadh leam do reachd.
23 A'm' aghaidh labhair prionnſaidh mhòr,
air ſuidheadh dhoibh le cheil':
Ach air do ſtatuiſibh ro-naomh'
do ſmuaintigh tòglach fein.
24 'Taim gabhail tlachd is ciata mhòr
do d' theiſteas firinneach:
Is mar an ceadn' 'ta ſe a'm' ſheim
dhamh fein 'n a chomhairleach.

25 'Ta

ד Daleth.

25 'Ta m'anam leantuin ris an ùir:
reir t'fhocail beothaich mi.
26 Nochd mi mo shligh', is dh'eisd tu rium
seòl dhamh do lagh, a Dhe.
27 Air slighe fhior-ghlan taitheanta
toir dhamhsa tuigse gheur:
Mar sin air toibribh iongantach
labhram 'gan cur ann ceill.
28 'Ta m'anam leaghadh as le bròn:
reir t'fhocail deonuigh neart.
29 Cuir slighe bhreugach fada uam:
a'd' ghràs toir dhamh do reachd.
30 Slighe na firinn fhoirfidh ghloin
is i bu roghain leam:
Do chuir mi do cheirt-bhreitheamhnais
fa m' chomhair fein gach am.
31 Do lean mi fòs gu tul-chuiseach
re d' theisteas naomhtha fein:
Na cuir gu h amhluadh nàire mi,
o Thighearna roi-threin.
32 Ann slighe fhior-ghlan taitheanta
sior-ruidhidh mi le tlachd:
'N trà' chiotsar dhuit mo chroidhe teann
a chur am fairsingeachd.

ה He.

33 Slighe do statuin, teagaisg dhamh,
O Dhia Jehobhah threin:
Is coimhdeam i gu dichiollach
gu crich mo shaoghail fein.

34 Tuigs' agus eòlas tabhair dhamh,
is coimhdidh mi do reachd:
Is fòs le m'uile chroidhe fein
coimhdear leam e gu beachd.

35 Ann ceim do lagh' toir orm bhi triall:
oir leam 's ro-thlachd-mhor e.
36 Gu d' theifteas naomh', 's ni hann gu fant,
mo chroidhe lùb a Dhe.
37 Mo fhùile pill mun' amhairc mi
air diomhaoineas gun ftà:
Ach ann do fhlighthibh naomhtha fein
aith-bheothaigh mi do ghrà'.

38 O daingnigh t fhocal firinneach
do tòglach fein gu mòr:
Do'n neach thug fuas e fein air fad
do teagal mar is còir.
39 Pill uam an nàir' a's eagal leam:
oir 's maith do bhreith, a Dhe.
40 Feuch, 's miannach leamfa taitheanta:
a'd' cheartas beothaigh mi.

ו VAU.

41 Tiucfadh do thròcair mar an ceadn'
do m' ionnfuidh fein, a Dhe:
Do chomh-fhuafgladh, 's do fhlàinte chaomh
a reir do gheallaidh fein.
42 Mar fin do'n neach bheir mafladh dhamh
biaidh agam freagradh deas:
Oir ann do bhriathar firinneach
mo dhòchas cuirfidh mis'.

43 Focal

43 Focal na firinn na buin leat
gu hiomlan as mo bheul;
Oir ann do bhreitheamhnas roi-cheart
do bhi mo dhòchas fein.
44 Mar ſin gu ſuthain is gu ſior,
gnà'-choimhdidh mi do reachd:
45 Ar-ſon gur iarram t aitheanta:
gluaiſeam am fairſingeachd.
46 Re Righribh labhram air do theiſt,
gun amhluadh orm no ſgáth.
47 Is gàbham tlachd do taitheantaibh,
'ſ ann doibh do thug mi gràdh.
48 Re taitheantaibh d'an d'thug mi toil,
togbham mo làmhan fein:
Is ann do ſtatuiſibh ro-naomh'
bitheam re cnuaſachd gheir.

ז Zain.

49 Cuimhnigh am focal ùd, a Dhe,
do t òglach fein anois,
Thug tu mar bharrant' dòchais dhamh,
'ſ thug orm gu d'earb mi ris.
50 'S e ſo mo chomh-fhurtachd ro-mhòr
a'm' theinn 's a'm' amhghar geur:
Oir rinn do bhriathar firinneach
m'aith-bheothachadh gu treun.
51 Do bhiom mar àdhbhar fanoid mhòir
ag daoinibh àrdanach:
Gidheadh nior aom mi o do lagh
le claonadh ſeachranach.

52 Do bhreitheamhnais do bhi o chian
chuimhnigh mi, Dhia, gu leir:
Is ghlac mi chugam ann an ſin
deagh-chomh-fhurtachd a'm' fheim.
53 Ar-ſon gur threig an daoi do lagh,
ghlac uamhunn mi gu mòr.
54 Ann tigh mo chuàirt is m' oil-thire
do ſtatuin b'iad mo cheòl.
55 Chuimhnigh mi tainm, ſan oidhch', a Dhe,
is choimhdeadh leam do reachd.
56 B'e ſo mo chuid; oir choimhid mi
tiarrtais a Dhe gu beachd.

ח Cheth.

57 Mo chuimh-rionn is mo chrannchar thu,
O Thighearn' is a Dhe:
Le gealladh cinnteach dubhairt mi,
gu coimhdinn tfhocal fein.
58 Le m'uile chroidhe d'iarram ort
do ghnùis, 's do ghràsa ſaor:
A reir do bhriathair fhirinneich
dean tròcair orm gu caoin.
59 Do chnuaſaigh mi mo ſhlighe fein:
's re d' theiſteas phill mo chos.
60 Rinn deifir choimhead t aitheanta,
's nior ghabh mi càird' no fois.
61 Chreach buidheann dhroch-dhaoin' mi:
nior dhearmaid mi do reachd. [gidheadh
62 Eir'gheam mu mheadhon oidhch'; do chum
gu molam do bhreith cheart.

63 'S fear-

63 'S fear-comuinn mi is companach
do'n droing d'an eagal thu:
'S do'n aitim ùd do choimhdeas fòs
t fhior-aitheanta gu dlù'.
64 O Thighearna, 'ta 'n talamh làn
do d' ghràs, 's do d' thròcair chaoimh:
Tuigs' agus eòlas tabhair dhamh
a' d' ſtatuiſibh ro-naomh'.

ט TETH.

65 Do t òglach rinn tu maith, a Dhe,
do reir do bhriathair cheirt.
66 Deagh-thuigs' is eòlas teagaiſg dhamh:
oir chreid mi fhein do reachd.
67 Sol bhiom ann teinn, air ſeachran
ach t fhocal ghleidh mi 'nois. [chuaidhm:
68 'S maith thus', is nithear maitheas leat:
a' d' ſtatuis' teagaiſg mis'.
69 A'm' aghaidh luchd an àrdain bhuirb
do dhealbh ſiad breug le cheil':
Ach coimhdidh miſe taitheanta
le m' chroidhe fein gu leir.
70 'Ta 'n croidhe-ſin coimh-reamhar fòs,
re ſaill ag mead an sògh':
Ach gabhaidh miſe tlachd dhamh fein
a'd' lagh-ſa Dhe gach lo.
71 'S maith dhamhs' anois gu raibh mi fhein
ann teinn 's ann amhghar geur;
Do chum gu foghlumainn le beachd
do ſtatuin cheart gu leir.

72 'S fearr dhamh gu mòr an lagh a'ta
ag teachd o d' bheul amach,
Na milte mòr do'n airgiod ghlan,
's do'n òr a's deirge dreach.

י Jod.

73 Do rinn, 's do dhealbh do làmhan mi:
dean tuigſeach mi d'a reir,
Do chum gu fuighinn eòlas maith
air taitheantaibh gu leir.
74 'N trà' chi luchd teagail mi, bid ait:
oir dh'earb mi as do theiſt.
75 Dhia chiom gur ceart do bhreith, 's le còir
do leòn thu mi gun cheiſt.
76 Dhe, guidheam ort, do thròcair chaoin
bhi dhamh mar chomh-fhurtachd:
Do reir an fhocail labhair thu
re t òglach fein gu beachd.
77 O tiucfadh chugam fein anois
do thròcair chaomh, a Dhe,
Do m' chunbhail beo: oir 's e do lagh
mo thlachd 's mo mhiann gach rè.
78 Biodh nàir' air luchd an àrdain mhòir,
bhuin riumſa, gun chion-fàth,
Gu fealtach fiar: ach ſmuaintigheam
air taitheantaibh do ghnàth.
79 Pillfidh luch teagail rium: 's an drong
'ta eòlach air do theiſt.
80 Gu raibh mo chroidhe ceart a'd' reachd,
nach nàirighear mi 'm feaſd'.

81 'Ta

כ Caph.

81 'Ta m'anam air a chlaoidh' gu mòr
feitheamh do chaibhre, Dhe:
Ach 'ta mo dhòchas bunaiteach
ann tfhocal tairis fein.
82 Ag feitheamh tfhocail chaith mo shùil:
furtachd cia uair do ni?
83 Oir 'taim mar bhuideal ann san toit:
's do reachd nior dhearmaid mi.
84 Ca lion iad làith' do shearbhaint fein?
is fòs, a Dhe, cia uair
Chuirfeas tu breitheamhnas ann gniomh
air droing 'ta orms' ann tòir?
85 An dream 'ta làn do 'n àrdan bhorb,
threachail siad dhamh gu beachd
Sluic dhomhain, chum mo ghlacadh leo,
nach raibh a reir do reachd.
86 'Taid orm ann tòir gu hea-corach;
Dhe, cuidigh leam gu grad:
Oir tairis agus firinneach
'ta taitheanta air fad.
87 'S beag nach do chlaoidhd air talamh mi:
nior threig mi t iarrtais naomh'.
88 'S gu coimhdinn teisteas fior do bheil;
aith-bheothaigh mi gu caomh.

ל Lamed.

89 'Ta tfhocal bunaiteach, gu bràth,
sna neamhaibh àrd, a Dhe.
90 'Ta tfhirinn is do thairisneachd
buan-mhairtheant' fad gach rè:

Do dhaingnicheadh an talamh leat,
'S 'n a sheasamh 'ta d'a reir.
9[1] 'Taid buan an diugh reir t orduigh fein:
do shearbhant' iad gu leir.

92 Mur bhith' gur ghabh mi ciata mhòr
do t fhocal firinneach:
Do fhàillnighinn is gheibhinn bàs
a'm' amhghar iomarcach.
93 Tiarrtais cho dio-chuimhnigh mi choidhch':
oir bheothaigh thu mi leo.
94 'S leat mi, fòir orm: oir dh'iarr mi fhein
t aitheanta fein gach lo.

95 Do bhi luchd-aing'eachd furachair
ga m' fheitheamh chum mo sgrios:
Ach air do theisteas firinneach
le m' smuaintibh dearcaidh mis'.
96 Chunnairc mi crioch gach nithe 'ta
s a' bheathaidh so d'a mhead:
Ach t fhocal 'ta gun tomhas fòs
ag fairsingeachd is lead.

מ Mem.

97 Cia ionmhuin leam do lagh-sa Dhe!
mo smuainteagh' e gach la.
98 Os m'eascar thug tu gliocas damh
le d' reachd; 'ta leam do ghnà'.
99 Is tuigseich mi n'an aitim ùd
thug teagasg dhamh gu leir:
Bhrigh gur ann air do theisteas naomh'
'taim smuainteaghadh gu geur.

100 'Taim

100 'Taim tuigſeach eagnaidh fòs oiſ-cionn
gach ſeanoir ann ſan tir:
Ar-ſon gur choimhdeadh leam gu beachd
iarrtais do reachd gu fior.
101 Phill mi mo chos o ròd gach uilc:
gu coimhdinn t'fhocal ceart.
102 Nior chlaon mi fòs o d' bhreitheamhnas:
oir theagaiſgeadh mi leat.
103 Cia milis le mo bhlas, a Dhe,
do bhriathra ceart gu leir!
Is milſe do mo chàirin iad
na mil air feadh mo bheil.
104 Trid taitheanta 'taim faghail fòs
tuigs' agus eòlais mhaith;
Is uime ſin 's ro-fhuathach leam
gach ſlighe cham air bith.

ב Nun.

105 Is lò-chrann t'fhocal fein do m' chois:
ſolus do m' cheim gu ſeth.
106 Do mhionnuigh mi is niom d'a reir:
gu coimhdinn do cheirt-bhreith.
107 'Ta mis' ann triobloid iomarcaich:
O Thighearna nam feart,
Do reir an fhocail labhair thu,
aith-bheothaigh mi le d' neart.
108 Gabh uam gu taitneach (guidheam ort)
ofrail mo bheil anois,
A bheiream dhuit gu toileach ſaor,
ſtiuir mi a'd' bhreitheamhnas.

109 'Ta

109 'Ta m'anam bochd a'm' làimh do ghnàth:
ach chuimhnigh mi do reachd.
110 Leag droch-dhaoin' romham lion: gidh-
nior chlaon o tiarrtas ceart. [eadh

111 Do theisteis fhior do ghabh mi fhein,
mar m'oighreachd bhuain am feasd':
Oir 's iad a bheir do m' chroidhe leònt'
subhachas mòr gun cheist.
112 Dh'aom mi mo chroidhe fòs do chum,
gu deanta leam do ghnàth;
Do statuin cheart do chur ann gniomh,
'nois is a rìs gu bràth.

ס Samech

113 Is fuath leam smuainteagh' diomhaoine ach:
do d' reachd ach thug mi gràdh.
114 'S tu m' ionad-foluigh, 's tu mo sgiath:
as t fhocal m' earbs' ata.
115 O sibhs' a chleachd bhi deanamh uilc,
imichibh uam anois:
Oir aitheanta mo Thighearna
le curam coimhdidh mis'.

116 Reir t fhocail dean mo chunbhail suas,
do chum gu mairfinn beo:
'S na lcig fuidh nàire mi, fa chùis
mo dhòchais fein gach lo.
117 Neartuigh mi, 's tearnaidh mise slàn:
sir-dhearcam air do reachd.
118 Shaltair thu air na chlaon o d' lagh:
oir 's breug am feall gu beachd.

119 Mar ſhal droich-mhiotail tilgear uait
gach daoi air talamh 'ta :
Is uime ſin 's ro-chaomh leam fhein
teiſteis do bheil a ghnà'.
120 Do chriothnuigh m'fheòil fa'n eagal ùd
do ghabh mi romhad fein:
Is lionadh mi le uamhunn fòs,
fa d' bhreitheamhnais gu leir.

ע Gnajin.

121 Rinn mi breith chomh-throm cheart: na fàg
fuidh iochd luchd m'fhòirneart mi.
122 Bi 'n ràith air t òglach fein air mhaith:
na leig luchd-buirb do m' chlaoi'.
123 Mo ſhùilean 'ta air fàillneachadh
feitheamh do ſhlàinte, Dhe:
'S ag feitheamh gus an coimh-lionthar
deagh bhriathar ceart do bheil.
124 Re t òglach buin a reir do ghràis,
mùin dhamh do lagh gu beachd.
125 'S mi t òglach, tabhair eòlas dhamh:
gu tuiginn fein do reachd.
126 'S mithidh dhuit gniomh a thaisbeanadh,
a Dhe Jehobhah threin:
Ar-ſon gur ſgaoil, 's gur bhriſeadar
t aitheanta naomh' gu leir.
127 Fa'n àdhbhar ùd, O Thighearna,
gu dearbh is ionmhuin leam
T aitheanta fein oiſ-cionn an òir,
an t òr a's fearr a't'ann.

128 Meaſ-

128 Meaſam t uil'-iarrtais uime ſin
bhi anns gach aoin-ni ceart:
Is fuathach le mo chroidhe fein
gach ſlighe bhreig' gu beachd.

 פ Pe.

129 'Ta t fhocal is do theiſteis fein,
a Dhe, roi iongantach:
Air 'n àdhbhar ſin ni m'anam bochd
'n coimhead gu curamach.
130 Bheir tionnſgnadh t fhocail ſolus maith
re dol a ſligh 'na phàirt:
Do dhaoinibh ſimplidh ain-eolach
do bheir ſe eòlas àrd.
131 Gu fairſing d'fhoſgail mi mo bheul,
ag ploſcartaigh gu mòr:
Fa mhead mo thoil do t aitheantaibh
bhiom muladach gu leòr.
132 Seall agus amhairc orm, a Dhia,
dean tròcair orm gu caomh:
Mar rinneadh leat a ghnà' do'n dream,
le'r b'ionmhuin t ainm ro-naomh'.
133 Peacadh na biodh ann uachdar orm:
ann t fhocal ſtiuir mo cheim.
134 O fhòirneart dhaoine teaſairg mi:
is coimhdeam t iarrtais fein.
135 Dealradh do ghnùis air t òglach tog:
mùin dhamh do ſtatuin cheart.
136 Ruidh ſrutha deur o m' ſhùilibh fòs:
air briſeadh leo do reachd.

137 'S ro-

צ TSADDI.

137 'S ro-chomh-thromach thu fein, a Dhe,
'S is direach reidh do bhreith.
138 Do theisteis dh'àithn thu dhùinn' ataid
ro-thairis ceart gach leith.
139 Do rinn mo ghradh is m' eud ro-mhòr
mo chaitheadh roimhe cheil':
Do bhrigh gur dhearmaid m'eas-cairde
deagh bhriathra ceart do bheil.

140 'S roi-fhior-ghlan t fhocal: uime sin
'S ionmhuin le t òglach e.
141 'Taim suarrach beag: gidheadh do reachd
air dhio-chuimhn' nior leig me.
142 Do cheartas fein is ceartas e
'ta siorruidh buan gu bràth:
Is amhluidh sin do lagh roi-cheart
'n a fhirinn ghloin ata.

143 Ghlac triobloid mi, is dh'amais orm
teinn agus amhghar geur:
Gidheadh do bhi mo thlachd gu mòr
ann taitheantaibh gu leir.
144 Ceartas do theisteis fein, a Dhe,
'ta siorruidh buan gun cheist:
Deagh-thuigse tabhair thusa dhamh,
is bitheam beo am feasd'.

ק KOPH.

145 Ghlaodh mi le m' uile chroidh': a Dhe,
eisd, 's coimhdidh mi do reachd.
146 Do eigheam riut, fòir orm: 's ann sin
coimhdeam do theist gu beachd.

147 Do

147 Do thionnſgain mi roimh 'n ſcarthanaigh,
is ghlaodh mi riuts' a Dhe:
Do bhi mo dhòchas bunaiteach
ann t'fhocal daingean fein.

148 Mo ſhùilean bhi ni b'fhurachair
na forair' theann na h'oidhch':
Do chum gu bithinn ſmuainteaghadh
air t'fhocal fein a choidhch'.

149 A reir do chaoimhneis thròcaireich
eiſd re mo ghuth anois:
Do reir do bhreitheamhnais ro-mhòir,
Jehobhah beothaigh mis'.

150 Luchd leanmhuin uilc 'taid teannadh orm
ata ſiad fad o d' reachd.

151 Dhe, 'ta tu 'm foguſg: agus 'ta
t'uil' iarrtais fior is ceart.

152 Fa thimchioll fòs do theiſteis naomh',
o thoiſeach b'fhioſrach me,
Gur rinneadh leat an ſocrachadh
do chum bhi buan gach rè.

ר Resh.

153 Amhairc, a Dhe, air m'amhghar goirt,
is fuaſgail orm a'm' fheim:
Fa'n àdhbhar nach do dhearmaid mi
an reachd a dh'àithn thu fein.

154 Tagair mo chùis, is fuaſgail orm:
reir t'fhocail cum mi beo.

155 'S fad ſlàint' o dhroch-dhaoinibh: ar-ſon
do reachd nach iarrthar leo.

156 'S roi-

156 'S roi-lion-mhor mòr do thròcair chaomh,
O Thighearn' is a Dhe:
Do reir do bhreitheamhnais roi-cheirt
dean beodhail ealamh me.
157 'S lion-mhor luchd leanmhuin orm ann [tòir,
is m'eaſ-cairde ſaraon;
Gidheadh o d'. theiſteas ſirinneach,
nior chuaidhm air ſeachran claon.
158 Chunnairc mi peacaich, chràdh sùd mi,
do reachd oir bhriſeadh leo.
159 Feuch mar is ionmhuin leam do lagh:
a'd' chaoimhneas cum mi beo.
160 A Thighearna 'ta t'fhocal fein
o thoiſeach daingean fior:
Is 'taid do bhreitheamhnais air fad
ceart agus buan gu ſior.

ש Schin.

161 Bhi prionnſaidh làidir orm ann tòir:
gun àdhbhar no cion-fàth.
Ach air mo chroidh' 'ta eagal mòr
roimh t'fhocal fein do ghnàth.
162 'Ta aiteas orm re t'fhocal maith:
mar neach fhuair creach gun tòir.
163 'S oillteil 's is fuath leam breug: gidheadh
do d' lagh thug gràdh gu mòr.
164 Ataim ag tabhairt molaidh dhuit
ſa ſheachd gach uile la:
Ar-ſon do bhreitheamhnais gu leir
'ta ceart, a Dhe, gu bràth.

165 'S mòr

165 'S mòr ſith na muintir ùd a'ta
ag tabhairt gràidh do d' reachd:
Cho'n eirigh tuiſleadh idir dhoibh,
no oil-bheim fòs gu beachd.

166 Do fheith mi re do ſhlàint', a Dhe:
choimhdeam do reachd air chòir.

167 Do theiſteis choimhid m'anam fein:
's ionmhuin leam iad gu mòr.

168 Do theiſteis agus taitheanta,
do choimhdeadh leam do ghnà':
Oir 'taid mo ſhlighthe fein gu leir
fa d' chomhair fein gach la.

ת TAU.

169 Tiucfadh mo ghlaodh am foguſg dhuit,
ann t fhiadhnais fein, a Dhe:
Is fòs reir t fhocail fhirinneich
dean tuigſeach eòlach mi.

170 A'd' làthair tiucfadh m' ath-chuinge:
reir t fhocail ormſa fòir.

171 Air teagaſg dhuit do ſtatuin dhamh,
mo bheul bheir dhuitſe glòir.

172 Labhraidh mo theang' air t fhocal fior:
oir 'ta tuil' iarrtais ceart.

173 Deanadh do làmh-ſa congnamh leam:
oir roghnaigh mi do reachd.

174 Ag feitheamh air do ſhlàinte, Dhe,
bhiom fein gu tuirſeach trom:
Is mar an ceadn' do bhi do reachd
ro-thlachd-mhor ciatſach liom.

175 Deo-

175 Deonuigh do m'anam bochd bhi beo,
is dhuit do bheir ſe glòir:
Is deanadh do cheirt-bhreitheamhnais
deagh-chongnamh dhamh le fòir.
176 Do chuaidheas fein air ſeacharan
mar chaoirigh chaillte thruaigh,
Iarr tòglach: oir nior leig do d' reachd
dol as mo chuimhne uam.

## SALM CXX.

A 'M' eigin ghlaodh mi ſuas re Dia:
is dh'eiſd ſe rium gach rè.
2 O'n teangaidh chealgaich, m'anam ſaor;
's o bheul nam breug, a Dhe.
3 Creud bheirthear dhuit? no nithear ort
a theanga làn do ghò?
4 Geur-ſhaighde laoich; 's roi-chinnteach
's do'n aiteal eibhle beo. [beachd.
5 Mo thruaighe mi, gu bhuil mo chuairt
am Meſech: is mo thàmh
Am bothaibh Cedair choigrich bhuirb
gu muladach gun dàimh.
6 Rinn m'anam comhnuidh fhada fòs
le neach thug fuath do ſhith.
7 Gu cogadh 'ta ſiad togarach;
air ſith 'n trà' labhras mi.

## SALM CXXI.

MO ſhùile togbham ſuas do chum
nam beann, o'n d'thig mo neart.

2 O'n Dia rinn talamh agus neamh,
'ta m' fhurtachd uile teachd.
3 Cho leig do d' chois air ghne air bith
gu ſleamhnuigh ſi gu bràth:
Tàimh-neul cho d'thigeann air an neach
's fear-coimhid ort do ghnàth.
4 Feuch air fear-coimhid Iſraeil,
codal cho'n aom no ſuain:
5 'S e Dia t fhear-coimhid: 's e do ſgàil'
air do laimh dheis gu buan.
6 A' ghrian cho bhuail ſi thu ſan la:
no ghealach fòs ſan oidhch'.
7 Ni Dia do choimhead o gach olc:
ni tanam dhion a choidhch'.
8 Do dhol amach, 's do theachd a ſteach
coimheadaidh Dia do ghnàth:
O'n aimſir ſo anois a't'ann,
's o ſin a leith gu bràth.

## SALM CXXII.

BHi aoibhneas orm 'n trà dubhradar,
gu tigh De theid ſinn ſuas.
2 A'd' dhoirſibh, o Jeruſalem,
air coſa ſeaſaidh fòs.
3 Jeruſalem mar chathair i,
thogbhadh gu dileas dlùth.
4 D'an rachaid ſuas na treabh' gu léir,
ſiad treabha Dhe nan dùl.
Gu teiſteas Iſraeil, do chum
ainm Dhe gu molfadh ſiad.

5 Oir

5 Oir cathraidh breitheamhnais 'ta 'n sùd:
cathraidh' tigh Dhàibhidh iad.
6 Sior-ghuidhibh do Jeruſalem
ſioth-ſhaimh is ſonas mòr:
An drong ſin fòs le'r 'n ionmhuin thu
ſoirbhichidh ſiad gu leòr.
7 Ann taobh a ſtigh do d' bhallaibh fein
biodh ſith is ſonas maith:
Deagh-ſhoirbheas fòs gu raibh gu bràth
a'd' lùchairt àird a ſtigh.
8 Air ſgà' mo bhràithreach 's luchd mo ghaoil;
dhuit guidheam ſith do ghnàth.
9 Air ſgà' tigh naomh' ar Tighearn' Dia
iarram do leas gu bràth.

## SALM CXXIII.

MO ſhùile togbham riuts': a'ta
'n comhnuidh air neamh nan ſpeur.
2 Feuch mar 'ta sùil nan ſeirbhiſeach
air làimh a' maigh'ſtir fein,
'S mar ſhùile ban-oglaich air laimh
a bain-tighearn' faraon:
Feithidh air sùil' air Dhia gu 'n dean
ſe tròcair oirn gu caoin.
3 Dean gràſan oirn, a Thighearn' Dhia,
dean gràſan oirn gu luath:
Oir 'tamaid air ar lionadh làn
do tharcuis' is do fhuath.
4 Le fanoid luchd na ſeaſgaireachd
lionadh ar n anam bochd;

'S le ſpìd na' muintir ùd a'ta
làn àrdain is ain-iochd.

## SALM CXXIV.

'NOis abradh Iſrael gu fior:
mur bhiodh Jehobhadh leinn':
2 Mur bhiodh Jehobhah, as ar leith,
'n trà' dh'eirigh daoine ruinn';
3 'N ſin dheanta leo ar ſlugadh beo,
'n trà las am fearg-ſan ruinn'.
4 Rachmaid fuidh 'n tuil, 's ar n anam fòs
rachadh fuidh ſhruthaibh teann.
5 'N ſin rachadh thar ar n anam bochd,
na tuilte àrd gu leir.
6 Moladh do Dhia, nach d'thug e ſinn
mar chreich d'am fiaclaibh geur.
7 Mar eun as lion nan eanadair
ar n anam as do chuaidh:
Do ſgaoileadh is do bhris an lion,
is ſhaoradh ſinn le buaidh.
8 Ar congnamh 'ta 's ar cuideaghadh
ann ainm Jehobhah threin:
An neach do rinn an talamh ti,
's a chruthaigh neamh nan ſpeur.

## SALM CXXV.

'TA 'n dream ni dòchas ann an Dia
mar ſhliabh Sion a ghnàth,
Nach feadar fòs a chorrughadh,
ach mhaireas ann gu bràth.

2 Cear

2 Ceart mar ata na beanntaidh tric
timchioll Jerusalem,
'Ta Dia mar sin, o 'nois gu sior,
timchioll a phobuill fein.

3 Oir slat luchd uilc cho ghabh si tàmh
air chrann nan daoine còir:
D'eagal gu sin na fireanaidh
an làmh gu peacadh mòr.

4 An aitim ùd 'ta maith, a Dhe,
do mhaitheas pàirtigh leo:
Is leis an droing 'ta treibh-dhireach
's nan croidhe 'ta gun ghò.

5 Ach fòs an drong do theid a thaoibh
g'an slighthibh claon le cheil',
Iomanaidh Dia le luchd an uilc:
's biaidh sith air Israeil.

## SALM CXXVI.

'N Trà' thug Jehobhah air a h ais
bruid Shioin, do bhi sinn
Mar dhaoine chunnairc aisling mhòr
do mhosgail as an suain.

2 Lionadh ar beul le gàir' ann sin,
's ar teanga fòs le ceòl:
A dubhradar 'measg Gheintileach,
rinn Dia dhoibh bearta mòr.

3 Rinn Dia mòir-bhearta air ar son:
chuir oirne gàirdeachas.
4 Jehobhah, pill ar bruid a rìs:
mar shruth san àirde-deas.

5 An drong do chuir gu deurach ſiol,
gu sùbhach ni ſiad buain.
6 An neach gu curth'achd theid amach
le ſiol roi-phriſeil caoin,
Air bhith dh'a gul gu muladach
'g a iomchar sùd gu fonn,
Le haiteas pillfidh ſe gu dearbh,
a' giulan ſguaba trom.

## SALM CXXVII.

MUr tog Jehobhah fein an tigh,
luchd-togbhail diomhaoin iad:
Mur gleidh Jehobhah 'm baile fòs,
luchd-faire diomhaoin 'taid.
2 Dhuibh 's diomhaoin bhi re moich-eirghe,
ſan oidhch' re caithris bhuain,
Bhi 'g itheadh arain bròin: mar ſin
d'a ſheircin bheir ſe ſuain.
3 'S e Dia bheir toradh bronn mar dhuais:
mar oighreachd bheir ſe clann.
4 Biaidh mic na hòig' mar ſhaighde geur,
'n làimh ghaiſgeich threin gach am.
5 'S bu nearachd fear 'gam bi dhiubh sùd
a ghlac 's a dhorllach làn:
Gun ruidheadh labhruidh ſiad ſa' phort
re'n naimhdibh olc gu dàn'.

## SALM CXXVIII.

'S Beannuight' gach aoin-neach air am bi
eagal Jehobhah mhòir:

Is ann an ſlighthibh fior-ghlain' De
ſtiuireas a cheim air chòir.
2 Oir toradh gniomh do làmhan fein
ithidh tu e gu hait:
Beannuighear thu gu mòr mar ſin,
'ſ biaidh ſonas ort gu pailt'.
3 Mar fhìneamh'n tharbhaich biaidh do bhean
'n taobh ſtigh do tfhàrdoich fein,
Do chlann mar phlantaidh òl-chrainn ùir
timchioll do bhùird gu leir.
4 Feuch, 's amhluidh ſin do bheannuighear
an neach d'an eagal Dia.
5 As Sion gheibh thu beannughadh,
is ſonas chean' o'n Triath;
Is chi thu maith Jeruſaleim
re fad do làith' gu leir.
6 Is clann do chloinne chi thu fòs:
is ſith air Iſraeil.

## SALM CXXIX.

BU tric do chràdh ſiad mi o m' òig',
deir Iſrael gu truagh:
2 O m' òig' do chràdh ſiad mi gu tric,
gidheadh nior rug ſiad buaidh.
3 Na treabhthaich threabh ſiad air mo
tharraing ſiad claiſean fad. [dhruim:
4 Ach bhris Jehobhah ceirt-bhreitheach
còrdan nan daoi gu grad.
5 Air naimhdibh Shioin gu raibh nàir',
pillſid air cùl gun chàird'.

6 Mar fheur a chrionas ſol fa'm fàs,
bhios ſhuas air tigh gu hàrd:
7 Ni leis nach lionthar glac an fhir
a bhios gu tric ag buain:
Is leis nach lionthar ſgia' an ti,
a bhios re ceangal ſguab.
8 Ni mo deir luchd a' bhealaich leo,
gu raibh oirbh beannachd De:
'Ta ſinne fòs 'g ar beannachadh
ann ainm Jehobhah threin.

## SALM CXXX.

O'N doimhne, O Jehobhah Dhe,
do ghlaodh mi riutſa ſuas.
2 Dhia, eiſd re m' ghuth gu furachair:
's re m'ùrnaigh crom do chluas.
3 Ma chomh'rthuighear leat aingidheachd,
a Dhe, cia ſheaſmhas riut?
4 Ach agadſa 'ta iochd: do chum
gu ſtriochd' a' teagal duit.
5 Re Dia ataim ag feitheamh, fòs
'ta m'anam feitheamh ris,
Is ann a fhocal firinneach
mo dhòchas cuirfidh mis'.
6 'Ta m'anam bochd ni 's furachair
ag feitheamh Dhe do ghnàth,
Na bhios luchd-faire maidne fòs
re ſgarachdain nan tràth:
Ni 's furachair, a deiream fòs,
'ga fheitheamh-ſan gun ghò,

Na bhios luchd-faire ann ſan oidhch'
re teachd a ſteach do'n lo.
7 Biodh dòchas Iſraeil ann Dia:
oir 'ta a thròcair mòr,
'S ann ag an Tighearna gu beachd
'ta fuaſgladh pailt' gu leor.
8 Is bheir ſe fein gun cheiſt air bith
d'a phobul Iſrael,
Làn ſaoradh agus fuaſgladh glan
o'n aingidheachd gu leir.

## SALM CXXXI.

MO chroidhe ni bhuil àrdanach,
no fòs mo ſhùil, a Dhe:
Nior ghluaiſeas ann an cùiſibh mòr,
a's àirde na mi fhein.
2 Gu dearbh, mar naoidh air chur o'n chich
chumas mi fhein a'm' thoſd;
Mar naoidh air dol o chich a mhàth'r,
is amhluidh m'anam bochd.
3 Biodh dòchas maith ag Iſrael
ann Dia Jehobhah treun,
O'n aimſir ſo anois a't'ann,
's air feadh gach linn ann cein.

## SALM CXXXII.

AIr Daibhidh deanſa cuimhn', a Dhe,
's air uile amhghar geur:
2 Mar thug ſe mionn' do Dhia, is mòid
do Dhia ùd Jacob treun.

3 Do m' thigh ni racham fhein a ſteach,
no air mo leabaidh ſuas:
4 Ni leigeam codla do mo ſhùil',
no ſuain do m' roſcaibh fòs.

5 Gu nuig an uair am ſuigheam àit'
do Dhia Jehobhah treun,
Is ionad-comhnuidh bunaiteach
do Dhia ùd Jacob fein.
6 Feuch, ann an criochaibh Ephrata
do chualamar an ſgeul:
Air machairibh nan coillteach dlùth
fhuaramar mar an ceadn'.

7 Ag ſtòl a choiſe ſleachdaidh ſinn,
ann àros Dhia nam feart.
8 Eirigh, a Dhe, gu tionad tàimh:
thu fein is àirc do neart.
9 Sgeuduight' gu raibh do ſhagairt-ſe
do ghnà' le hionracas:
Is deanadh do luchd-muintir naomh'
gun tàmh ùr-ghàirdeachas.

10 Air ſgà' do ſhearbhaint dhileis fein
Daibhidh d'an d'thug thu buaidh,
Aghaidh an ti do ungadh leat
na cuir air hais gu truagh.
11 Do Dhaibhidh mhionnaigh Dia gu fior,
's cho phill e uaidh' am feaſd',
A'd' chathair-rioghail cuirfidh mi
tiarmad 's do ſhliochd gun cheiſt.

12 Ma ni do chlann mo choimh-cheangal
a choimhead, is mo reachd,

Ar

An teiſt do ni mi theagaſg dhoibh,
ma chumar leo gu ceart:
An ſliochd-ſan ſuidhidh mar an ceadn'
a'd' chathair-riogh, gu bràth.
13 Oir mhiannuigh agus roghnuigh Dia
Sion mar ionad tàimh.
14 'S i ſo mo thàmh 's mo ſhuaimhneas fòs
gu ſuthain is gu ſior:
Ann ſo do dheanam fàrdoch dhamh,
oir 's i mo mhiann gu ſior.
15 Mòir-bheannuigheams' a ſtòr gu pailt':
diolfam a bochd le lòn.
16 Le ſlàint' a ſagairt euduigheam:
's a naoimh nid iolach mhòr.
17 Bheiream ann ſin gu h ùrur glas
air adhairc Dhaibhidh fàs:
Is lò-chrann dh'orduigh mi do'n ti
do ungadh leam tre gràis.
18 Cuartuighidh mi a naimhde-ſin
le nàir' is ruidheadh gruaidh:
Ach airſin biaidh a choroin fein
ag fàs le hiomdha buaidh.

## SALM CXXXIII.

O Feuch, cia mead a' maith anois,
cia mead na tlachd faraon,
Bràithre do bhi nan comhnuidh ghnàth
ann ſith 's ann ceangal caoin.
2 Mar òla phriſeil air a' cheann,
ruidh air an fheuſoig ſios,

'S i feusog Aroin, is do shruth
gu iomall eudaich 'rìs.
3 Mar dhealt air Hermon, 'n dealt do thuit
air sleibhtibh àrd Shioin,
'N sin dh'orduigh Dia am beannughadh,
a' bheatha shiorruidh bhuan.

## SALM CXXXIV.

O Shearbhantadh Jehobhah mhòir,
beannuighibh Dia a choidhch';
D'an gnà' bhith ann an àros De
'n ar seasamh feadh na hoidhch'.
2 'Na theampull togaibh suas bhur làmh,
beannuighibh Dia nam feart.
3 Beannuigheadh Dia as Sion thu,
rinn neamh is làr le neart.

## SALM CXXXV.

MOlaibhse Dia, àrd-mholaibh fòs
deagh-ainm Jehobhah threin,
Is thugaibh cliu is moladh dh'a,
shearbhanta De gu leir.
2 O sibhse 'ta 'n ar seasamh fòs
ann tigh Jehobhah mhòir,
Ann cùirtibh àluin tigh ar Dia,
molaibh e mar is còir.
3 Molaibh an Tighearna, do bhrigh
gu bhuil se maith gach rè:
D'a ainm-sin seinnibh moladh ait,
oir 's ni ro-thlachd-mhor e.

4 Oir

4 Oir Jacob fòs do roghnuigh Dia
'na thròcair mhòir dh'a fein;
Dh'a fein mar ionmhas is mar ſheilbh,
do thagh ſe Iſrael.

5 Oir 's fioſrach mi 's is dimhin leam
gu bhuil Jehobhah mòr,
Gu bhuil ar Tighearna faraon
oiſ-cionn gach Dia ann glòir.

6 Gach ni air bith bu mhiannach leis,
rinn Dia ann neamh nan ſpeur,
'S air talamh, 's anns na cuantaibh mòr,
's na doimhneachdaibh gu leir.

7 Do bheir ſe air a' cheo dol ſuas
o chrich na talmhain ti,
Uiſge do ni le dealanaich;
gaoth as a ſtòr gun dì'.

8 Gach ceid-ghin do bhi ann ſan Eipht'
do bhuaileadh leis gu trom.
Do dhuin' is ainmhidh fòs faraon,
bhi 'g imtheachd air a fonn.

9 O Eiphte chuir ſe comhartha,
is miorbhuile le cheil',
A'd' bhuilſgean fein; air Phàroh fòs,
's a ſhearbhantaibh gu leir.

10 Na cinneich lion-mhor chlaoidheadh leis:
mharbh Righridh cumhachdach.

11 Do mharbhadh Og Righ Bhàſain leis,
Sihon Righ n' Am'riteach:
Gach uile Rioghachd mar an ceadn',
cia hiomdha bhi ſiad ann,

Do sgriosadh, is do mhilleadh leis
d'an raibh ann tir Chanaan.
12 Am fonn 's am fearann sùd air fad
mar oighreachd thiodhlaic se;
Mar oighreachd do chloinn Israeil,
siad pobull dileas De.

13 'Ta tainm, a Thighearna nam feart,
buan-mharthanach do ghnàth:
'Ta tiomradh buan air chuimhn', a Dhe,
o linn gu linn gu bràth.
14 Oir air a phobull fein ni Dia
ceirt bhreitheamhnas gu beachd:
Is gabhaidh eisin aithreachas
m'a shearbhantadh le iochd.

15 Iodhoil nan cinneach 'taid do'n òr,
's do'n airgiod ghlas faraon:
Is ni bhuil ionnt' ach diombaoineas
rinneadh le làmhaibh dhaoin'.
16 'Ta beul ac', is gun chomh-radh ann:
is sùilean, leis nach leir.
17 'Ta cluasan ac', 's nior chluinnid leo:
gun anal fòs nam beul.

18 A' mhuintir 'ta 'gan deanamh sùd,
'taid fein ro-chosmhuil leo:
Is amhluidh 'ta gach uile neach
do chuireas ionnt' a dhòigh.
19 O beannuighibh Jehobhah-mòr,
a theaghlaich Israeil:
'S a theaghlaich Aroin, beannuighibh
an Tighearna le cheil'.

20 O theaghlaich Lebhi, beannuighibh
is thugaibh cliu do Dhia:
Sibhſe d'an eagal Dia faraon,
mòir-bheannuighibh an Triath.
21 As Sion beannuight' gu raibh Dia;
'gam bhuil a chomhnuidh bhuan
Ann cathair naomh' Jeruſaleim.
Molaibhſe Dia gach uair.

## SALM CXXXVI.

O Thugaibh buidheachas do Dhia,
do bhrigh gur sàr-mhaith e:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
2 Thugaibh do Dhia nan uile Dhia
mor-bhuidheachas le cheil':
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
3 An Tighearn' os gach Triath ata,
àrd-mholaibh e gu leir:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
4 Do'n ti 'na aonar ſòs do rinn
mòir-mhiorbhuile gu treun:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
5 Do'n ti le gliocas iongantach
do chruthaigh neamh nan ſpeur:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

6 Do'n ti do ſhìn air uachdar tuinn
an talamh trom gu leir:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh ſeadh gach rè.

7 Do'n ti do rinn na ſoluis mhòr
'ta ſoillſeachadh nan ſpeur:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

8 A' ghrian gu h uachdranachd ſan la,
chum dhùinne gu bu leir:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

9 A' ghealach is na reulta glan
do riaghladh oidhch' le cheil':
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

10 Do'n ti rinn bualadh trom ſan Eipht'
air ceid-ghin dhaoin' is ſpreidh:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

11 Thug as am builſgean-ſan amach
a phobull Iſrael:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

12 Le neart a ghàirdein ſint' amach,
's le laimh a'ta roi threun:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

13 Do'n ti le'r ſgoilteadh a' muir ruadh
'na bhloidibh as a cheil':

Ar-ſon

Ar ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
14 Is trid a mheadhoin do thug ſe
gu tearuint' Iſrael:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
15 San fhairge ruaidh do ſgrioſadh leis
Phàroh 's a ſhluagh gu leir:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
16 Do'n ti ſin trid an fhàſaich mhòir
threòruigh a mhuintir fein:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
17 Do'n ti do bhuail, 's do lot gu trom
na Righridh làidir threun:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
18 Is Righridh uaſal iomraiteach,
do mharbh le ghàirden fein:
Ar ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
19 Na' meaſg sùd do bhi Sihon Righ
nan Amoriteach treun:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
20 Is Og air Bàſan bhi 'na Rìgh,
do mharbh is chaſgair ſe:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

21 Is thug ſe fòs mar oighreachd bhuain
am fearann-ſan gu leir:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
22 Ann oighreachd thug do Iſrael,
a ſhearbhant dileas fein:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
23 Neach, air bhith dhùinn' roi-iſiol truagh,
do chuimhnigh oirn' 'n ar feim:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
24 Gu sàbhailt' bhuin ſe ſinn, amach
o neart ar naimhde treun:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
25 'Ta tabhairt beatha do gach feòil
is lòin do'n uile chrè:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
26 O thugaibh moladh agus cliu
do Dhia na' neamh 's nan ſpeur:
Ar-ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

## SALM CXXXVII.

AG ſruthaibh coimheach Bhàbiloin,
ſhuidh ſinn gu brònach bochd;
Air Sion fòs 'n trà' chuimhneamar,
do ghuileamar gu goirt.

2 Air gheugaibh feilcich innte sùd
ar clàirfeach' chrochadh leinn.
3 Oir dh'iarr fiad oran oirn ann sùd,
an dream rinn braighde dhinn,
Is dh'iarr fiad luath-ghàir' oirn an drong
le'r chreachadh finn gu leir:
A dubhradar, dhùinn feinnibh laoidh
do laoidhibh Shioin fein.
4 'N tir choigrigh cia mar fheadar leinn
oran Jehobhah fheinn?
5 Mur cuimhn'gheam thu, Jerufalem,
re m' dheis nior lean a feirm.
6 Mo theanga leanadh re mo ghiall,
mur cuimhn'ghear thufa leam,
Mur togbham os m'uil' aoibhneas àrd
cathair Jerufaleim.
7 Clann Edom, cuimhnigh thus', a Dhe,
oir dubhradar le tàir,
Ann làithibh truagh Jerufaleim,
lom, lom i, fios gu làr.
8 O Inghean uaibhreach Bhàbiloin,
a dh'fhàfaichear gu leir;
Bu nearachd neach, mar rinn tu oirn,
a dhiolfas dhuit d'a reir.
9 Bu nearachd neach a ghlacas fòs
do mhaoth-chlann bheaga thruagh,
'S a phronnas iad gun acarachd,
re clochaibh tuinnidh cruaidh.

LE m'uile chroidh' àrd-mholſam thu,
àrd-mholſam thu gu caomh
2 'N làthair nan Dia. Is ſleachdſam dhuit
m'aghaidh re d' theampull naomh',
Is molſam t ainm, bhrigh t fhirinn cheart,
's do chaoimhneis ghràdhaich fein:
Oir t fhocal fior-ghlan dh'àrduigh thu,
oiſ-cionn t uil' ainm gu leir.

3 San la do ghlaodh mi riut, a Dhe,
fhreagair thu mi gu luath:
Is thug thu ſpionnadh dhamh gu leor,
le treòir, a'm' anam truagh.
4 Bheir Righridh mòr na cruinne dhuit,
àrd-mholadh binn gu leir:
San uair an cluinntear leo, a Dhia,
deagh bhriathra glan do bheil.

5 Ann ſlighthibh fòs Jehobhah mhòir
ſeinnidh ſiad ceòl gu hait;
Ar-ſon gur onorach, 's gur àrd
glòir àluin Dhia nam feart.
6 Ge àrd Jehobhah, ſeallaidh ſe
air daoinibh umhal còir;
Ach 's leir dh'a 'n drong ùd, fad o làimh,
'ta làn do'n àrdan mhòr.

7 D'an gluaisfinn ann am buillſgean fòs
na trioblоid mhòir do m' chlaoidh',
Ata mi fioſrach dòchaſach
gu beothuigh thuſa mi;
Ann aghaidh corruigh mhòir mo nàmh,
do làmh-ſa ſintear leat,

Is

Is ni do dheas-lamh-ſa a'm' fheim
  mo theaſairgin le neart.
8 Gach ni air bith a bheanas damh,
  coimh-lionaidh Dia gu treun:
Is buan do ghràs, a Dhia, gu bràth;
  oibridh do làmh na treig.

## SALM CXXXIX.

DO rannſuigh thu, 's is aithne dhuit
  miſe, Jehobhah threin.
2 Mo ſhuidh', is m'eirghe 's aithne dhuit;
  's leir-dhuit mo ſmuain ann cein.
3 Mo cheimne, is mo luidhe ſios
  do chuartuigh thu gu dlù';
Is air mo ſhlighthibh fein gu leir
  's geir-fhioſrach eòlach thu.
4 Feuch, ni bhuil focal mòr no beag
  no uirghioll ann mo bheul:
Mun' labhram iad, a Dhia nam feart,
  nach aithne dhuit gu leir.
5 Do chuartuigh thu mi air gach taoibh,
  romham faraon 's a'm' dheigh;
Do làmh 'ta neart mhor cumhachdach
  do leag tu orm a Dhe.
6 'Ta 'n t eòlas ſo roi-iongantach,
  is ormſa 'ta ſe cruaidh;
Ni 'n ruigeam air, oir 'ta ſe àrd
  r'a thuigſin, is r'a luadh.
7 Cia 'n tàit' air bith am fead mi dol
  o d' ſpiorad glic a Dhe?

O d' ghnùis 'ta uile-leirſineach
cia 'n taobh a theichſeas mi?
8 D'an rachuinn ſuas air neamh nan ſpeur,
ata thu fein ann sùd;
D'an luidhinn ann an ifrionn ſhios,
'ta thu ſan ionad ùd.
9 Air barraibh ſgiath na maidne fòs
d'an ſiùbhlainn fad o laimh;
Gu hiomallaibh na ſairge mòir
chum comhnuidh agus tàimh.
10 Stiuiridh tu mi ann ſinn, a Dhe,
le d' laimh 'ta treun ann neart,
Is nithear leat mo chunbhail fòs
le d' dheas-laimh mhòir gu beachd.
11 D'an abrainn, gu dean dorchadas
gu dimhin m' fholach uait;
Biaidh 'n oidhche fein mar ſholus glan
ag iadhadh orm m'an cuairt.
12 Chò'n fholuigh uaitſe dorchadas,
's comh-ſhoilleir oidhch' is la:
'S ceirt-ionann duits' an duibhre dorch'
is ſolus glan nan trà'.
13 Oir feùch do ghabh tu ſealbh gu moch
air m'àirnibh is mi maoth:
'S ann leat do rinneadh m'fholach fòs
am bolg mo mhàthar chaoimh.
14 Ard-mholfam thu, oir 's uathbhaſach
's is miorbhuileach mo dhealbh:
'Ta t oibridhs' iongantach: 's is leir
do m'anam e gu dearbh.

15 'N trà'

15 'N trà' rinneadh mi ann diomhaireachd,
'S a dhealbhadh mi gu ceart
Ann àitibh iochdrach talmhain ſhios;
bu leir dhuit brigh mo neart.

16 Mo * Cheud-fhàs an-abuidh gun dreach,
do d' ſhùilibh-ſe bu leir;
Mo bhuill gu hiomlan chuireadh ſios
ſgriobht' ann do leabhar fhein;
Gidheadh re aimſir is re ùin
do dhealbhadh iad ſan am:
Air bhith dhoibh roimhe ſin gun dreach,
'S nach raibh a haon diubh ann.

17 'S roi-phriſeil uime ſin, a Dhe,
do ſmuaint'idhs' uile leam:
'S roi-lion-mhor mòr r'an aireamh iad
'S r'an cuir air cuntas ceann.

18 Re 'n aireamh, 's mòr gur lion-mhoir iad
na gaineamh mhin na tràgh':
Air moſgladh as mo chodal damh,
'taim maille riut do ghnàth.

19 Marbhthar an taingidh leat gu beachd,
O Thighearna roi-threin:
Anois, o dhaoine ſuileachdach
imthighibh uam ann cein.

20 Oir labhradar a' taghaidh, Dhe,
le aing'eachd eaſ-aontais;
Is thug do naimhde mio-runach
tainm naomh' ann diomhaoineas.

* Embryo.

21 Nach bhuil mi tabhairt fuath, a Dhia,
do'n droing thug dhuitse fuath?
Nach bhuil mi gabhail gràin do'n dream,
a' taghaidh dh'eirigh suas?
22 Fuath iomlan thug mi dhoibh gu beachd:
mar naimhde nim a' meas.
23 Rannsuigh mi, Dhe, mo chroidhe faic:
mo smuaint'idh feuch, fionn mis':
24 Feuch agus amhairc fein am bhuil
sligh' aingidh olc a'm' chle:
Is ann san t slighe shiorruidh chòir
gu direach treòruigh me.

## SALM CXL.

O'N droch-dhuin' saor is teasairg mi,
O Dhia Jehobhah naomh':
O'n fhear a'ta re fòireigneadh
dean didean dhamh gu caomh.
2 Nan croidhe 'taid ag smuainteaghadh
air aimh-leas mòr gach la:
Chum cath' is comhruig chruaidh ataid
air cruinneachadh do ghnà'.
3 Mar theanga naithreach, rinneadar
an teanga sgaiteach geur:
Ata nimh mhillteach naithreach fòs
am folach ann nam beul.
4 O laimh nan daoi, gleidh mis', a Dhe;
's o luchd an fhòirneirt, dion:
Mo cheimne thilgin bun oif-cionn,
's e sùd an rùn 's am miann.

5 D'fho-

5 D'fholuigh na huaibhreich gaoifte dhamh,
is corda fòs, do m' fgrios
Re taoibh a' bhealaich fgaoil iad lion:
do leag iad ceap gun fhios.
6 Re Dia Jehobhah dubhairt mi,
's tu fein gu beachd mo Dhia:
Eifd re guth m' ath-chuinge anois,
O Thighearn' is a Thriath.

7 Is tu a's fpionnadh flàinte dhamh,
Jehobhah Dhia nam flath:
Chuir dion is folach air mo cheann
ann aimfir troid is cath'.
8 Na deonuigh miann an aingidh uilc,
O Thighearna nam feart:
Ais-innleachd fòs na foirbhigh leis,
mun' àrduigh'r iad ann neart.

9 Ach cinn na droing a chuartuigh mi
m'an cuairt le tuaileas bhreug,
Gu rabhaid air am folach fòs
le tubaift' mhòir am beil.
10 Orra gu tuiteadh eibhle loifgt',
tilg iad fan teine, beo:
Ann flochdaibh domhain fios, do chum
nach eir'ghiodh iad ni 's mò.

11 Na daingnighear air talamh fòs
fear-labhairt uilc a choidhch':
Biodh olc ag fealg fir fòireignidh
d'a leagadh is d'a chlaoidh'.
12 Is aithne dhamh gu 'n dearnadh Dia
do'n dream 'ta 'n amhghar goirt

An cùis a sheasamh dhoibh gu treun;
is còir nan daoine bochd.
13 Do bheir na fireanaidh gu dearbh
do tainm-se moladh mòr:
Biaidh comhnuidh bhuan a' t fhiadhnais fein,
a Dhe, ag daoine còir.

## SALM CXLI.

O Dhia, ataim ag eigheach riut,
dean deifir chugam fhein:
Is tabhair eisdeachd fòs do m' ghuth,
'n trà' ghlaodhas riut a'm' fheim.
2 Mar bhòltrach tùis a'd' làthair suas,
mar sin biodh m'ùrnaigh riut:
Is togbhail suas mo làmh, gu raibh
mar iobairt fheasgair dhuit.
3 Cuir faire air mo bheul, a Dhia:
dorus mo bheilse gleidh.
4 Gu droich-bheart, no gu olc air bith
na aom mo chroidh', a Dhe:
D'eagal le luchd na haingidheachd,
gu cuirfinn olc ann gniomh,
Ge milis blast' an sògh 's an gleus,
nior ithcam fein maoin diubh.
5 Buaileadh am firean mi le smachd,
gabhaidh mi sin gu caomh:
Gabhaidh mi uaidh' an tachmhasan,
mar òla phriseil mhaoth;
Cho bhris am bualadh ùd mo cheann:
oir fòs theid m' ùrnaigh suas,

'N trà' bhios an aitim ùd gu truagh
nan amhghar cruaidh ann sàs.
6 'N trà' thilgfear fios air chlochaibh cruaidh
am breitheamhuin gu leir:
'N fin cluinnidh fiad, oir 's milis binn
deagh bhriathra grinn mo bheil.
7 Ar cnàmhan fòs ag beul na h uaigh'
do fgaoileadar le tàir:
Mar ghearrar is mar fgoiltear fiodh
'n a fpealtaibh air an làr.
8 Ach 'taid mo fhùile riutfa fuas,
Jehobhah Dhia nam feart:
Na fàgfa m'anam bochd gun treòir,
's tu fein mo dhòigh 's mo neart.
9 O teafairg mi o'n rib', a Dhe,
do leagadar do m' fgrios;
'S o eangaich luchd na h aingidheachd,
a d' fholuigh fiad gun fhios.
10 Ach tuiteadh luchd na h aingidheachd
nan liontaibh rinneadh leo:
Am feadh bhios mife gabhail thart',
's a' tearnadh afta beo.

## SALM CXLII.

GHlaodh mi re Dia le m' ghuth: is fòs
le m' ghuth rinn m'ùrnaigh ris.
2 Mo chaoi' 'n a fhiadhnais dhoirt mi 'mach:
's mo thriobloid d' fhoillfigh mis'.
3 'N trà' bhi mo fpiorad bàit' a ftigh,
'n fin b'aithne dhuit mo cheim:

S a' bhealach ann do ſhiubhail mi,
gun fhios do leag ſiad lion.
4 D'amhairc mi air mo dheis, is d'fheuch,
's ni 'n raibh fear m'eòlais ann ;
No neach do m'anam bheireadh ſpeis:
threig cabhair mi ſan am.
5 O Thighearna, do ghlaodh mi riut,
a dubhairt mi gun ghò,
Gur tu is tearmunn dileas damh,
's mo chuid ann tir nam beo.
6 Ar-ſon gur chlaoidheadh mi gu truagh,
eiſd re mo ghlaodh ſan am,
Is ſaor mi o luchd m'fhòirneirt mhòir:
oir 's treiſe leo na leam.
7 As prioſon m'anam buin amach,
t ainmſe gu molfar leam:
Is iadhfuid umam fireanaidh:
oir ni tu pailteas rium.

## SALM CXLIII.

RE m'ùrnaigh eiſd, is aom do chluas
re m'ath-chuinge, a Dhe:
A' tfhirinn, is a'd' cheartas àrd
gu gràs-mhor freagair mi.
2 Na tionnſgain ann am breitheamhnas
le tòglach dileas fein:
Oir 's dearbh nach ſaorthar duine beo
a' tfhiadhnais ann am binn'.
3 Oir lean an nàmhad ea-corach
le tòir gheir m'anam bochd,

Mo bheatha thilg se fios le tàir,
leag ris an làr gun iochd:
Do chuir se mi ann dorchadas
chum comhnuidh ann gu truagh,
Is ionann mi 's an dream gu dearbh
bhiodh fada marbh san uaigh.

4 Is uime sin 'ta m'anam bàit'
gu cràiteach ann mo chom:
Mo chroidh' a'm' chliabh gu muladach
air fàs gu tuirseach trom.

5 Na làith' o chian do chuimhnigh mi,
'taim cnuasachadh gun tàmh
Toibridh gu leir: 's ag smuainteaghadh
air gniomharthaibh do làmh.

6 Mo làmhan fhìn mi riutsa suas:
ann geall 'ta m'anam ort,
Amhluidh mar bhitheas fearann cruaidh
air tiormachadh le tart.

7 Eisd rium, a Thighearna, gu grad,
chuaidh as do m'anam bochd;
Do ghnùis na ceil, d'eagal gu biom
mar dhroing chuaidh sios do'n t slochd.

8 Toir orm gu cluinntear leam gu moch
guth binn do chaoimhneis ghràidh,
Oir ionnad chuir mi fhein gu mòr
mo dhòchas is mo dhòigh,
Am bealach fòs ann gluaisfear leam
toir orm gu 'n aithnigh mi:
Oir riut ata mi togbhail suas
mo spioraid thruaigh a Dhe.

9 Om' naimhdibh guineach, teaſairg mi,
O Thighearn' is a Righ:
Do tionnſuidh theich mi fòs, do chum
gu foluight' leatſa mi.
10 Do thoil do dheanamh teagaiſg dhamh,
oir 's tu mo Dhia gu beachd,
O 's maith do ſpiorad: treòruigh mi
gu tir na fireantachd.
11 Sgà' tainmſe, beothaigh mi gu treun,
a Dhe Jehobhah mhòir:
Sgà' tfhireantachd, ſaor m'anam bochd
o thriobloid ghoirt 's o leòn.
12 Cuir as do m' naimhdibh trìd do ghràis,
is ſgrios an drong gu leir
'Ta cur m'anama thruaigh fuidh leòn:
oir 's miſe tòglach fein.

## SALM CXLIV.

BEeannuight' gu raibh Jehobhah treun,
mo charraig e 's mo threòir;
Mo làmh a theagaiſgeas gu cath,
's gu comhrag maith mo mheòir.
2 Mo mhaith, mo dhion, 's mo bhaideal àrd,
mo ſhlànaightheoir, 's mo ſgiath,
'S e cheannſuigheas mo dhaoine fùm:
mo mhuinighin 's e Dia.
3 Dhia, creud e 'n duine, gu bhuil tu
ag gabhail eòlais air?
No creud e mac an duine fòs,
gu d'thug tu e fainear?

4 An duine, 's cosmhuil e gu fior
re diomhaoineas gun stà:
'S a làith' mar sgàil', 's mar fhaileas fòs
ag gabhail thart' a'ta.

5 O lùb, a Dhia, do fhlaitheis àrd,
thig fein gun chàird' anuas:
Buin ris na sleibhtibh mòr le d' neart,
is uath' theid deatach suas.

6 Leig chuc' amach do dhealanach,
le'r sgaoilear iad air fad:
Is tilg amach do shaighde geur,
le'r chlaoidhear iad gu grad.

7 Sìn uait do làmh as tionad àrd,
saor mi, is fuasgail orm,
O uisgibh làidir iomarcach:
's o laimh nan coigreach borb.

8 An drong 'gam bhuil am beil ag teachd
air diomhaoineas gach lo:
An deas-làmh sùd, is deas-làmh i
làn iogain agus gò.

9 Dhuit seinneam oran nuadh, a Dhe,
's ann air an t Saltair ghrinn,
Air inneal ciuil nan teuda deich
dhuit seinneam moladh binn.

10 'S e Dia do bheir do Righribh mòr
slàint' agus buaidh gu treun,
'S e shaoras Daibhidh òglach caomh
o'n chloidheamh mhillteach gheur.

11 Saor mi, is fuasgail orm o laimh
nan coimheach, 'gam bhuil beul

Làn diomhaoineis; 's an deas-lamh fòs
'na deas-laimh feill' is breig'.

12 Do chum gu biodh ar macraidh fàs
mar fhaillein ùr nan òig':
'S mar Oifion-chloch' ar n ingheana,
fnoighte mar àros mòr.

13 Ar fgioboil làn do'n uile ftòr;
gu biodh ar treud' ag breith
Na' miltibh, feadh deich miltibh fòs
'n ar fràidibh fein gu feth.

14 Ar daimh gu hobair làidir calm,
gun bhrifeadh 'mach no fteach;
Do chum 'n ar fràidibh fòs nach biodh
guth caoi' gu gearanach.

15 'S beannuight' am pobull fin a'ta
fan inbhe fo gu beachd;
'S beannuight' am pobull fòs, d'an Dia
Jehobhah Triath nam feart.

## SALM CXLV.

ARduigheam thu, mo Dhia, 's mo Righ;
t ainm beannuigheam gu bràth.

2 Do t ainms' am feafd' do bheiream cliu:
àrduigheam thu gach la.

3 'Ta Dia Jehobhah mòr gu dearbh,
ion-mholta Dia gu mòr,
Cho'n fheadar mead a mhòrdhachd-fan
a rannfughadh gu leòr.

4 Molfaidh gach àl do ghniomhartha
do'n àl a thig nan deigh,

Is t'oibridh cumhachdacha fòs
 ſior-chuirfear leo ann ceill.
5 Onoir do mhòrdhachd ghlòr-mhoir fein
 cuirfeam ann ceill gu beachd;
Air t'oibribh iongantach gu leir
 labhram a Dhe nam feart.

6 Labhraidh daoin' eile fòs air neart
 do bhearta uath-bhaſach;
Is miſe foillſigheam gu mòr
 do mhòrdhachd iongantach.
7 Is cuirfear leo ann ceill gu pailt'
 iomradh do mhaitheis mhòir;
Do cheartas glan, is t'ionracas
 molfaid gu binn le ceòl.

8 'Ta 'n Tighearna ro-ghràs-mhor caoin
 is làn do thruacantachd;
Ata ſe mall chum feirg', is fòs
 pailt' ann an tròcaireachd.
9 Is maith Jehobhah do gach dùil;
 'ta thròcair chaomh gu beachd
Oiſ-cionn gach obair agus gniomh
 do rinneadh leis le neart.

10 Dhia, molfaidh t'oibridh thu air fad;
 le d' naoimhibh molfar thu:
11 Air glòir do Rioghachd labhraidh ſiad;
 innſid do neart le cliu.
12 Do chum a bhearta cumhachdach
 gu tuigfeadh clanna daoin';
Gu bhuil a Rioghachd làn do ghlòir,
 is mòrdhalachd faraon.

13 Do Rioghachd fein, is Rioghachd i
'ta ſiorruidh buan gu beachd;
Is mairfidh tuachdranachd gu bràth,
air feadh gach àil re teachd.
14 Cunbhaidh Jehobhah ſuas le neart
an drong 'ta tuiteam ſios;
'S an dream 'ta claonadh chum an làir,
togbhaidh ſe 'n àird' a ris.

15 'Ta sùile fòs gach dùil' air bith
ag feitheamh ort a Righ;
Is 'ta tu ann ſna tràthaibh ceart
ag tabhairt dhoibh am bidh.
16 Ata tu ann do thoirbheartas
foſgladh do laimh gu mòr,
Is miann gach nithe beo air bith
sàſuighear leat gu leòr.

17 'Ta Dia 'na uile ſhlighthibh ceart,
naomhtha 'na uile ghniomh.
18 'S dlù' Dia do mhead 's a ghairmeas air,
feadh ghairmeas air gu fior.
19 Deagh mhiann gach neach d'an eagal e
coimh-lionaidh ſe gu pailt';
Is eiſdfidh eiſin re nan glaodh,
ſaorfaidh ſe iad nan airc.

20 An drong 'ta tabhairt gràidh do Dhia,
dhoibh ni ſe tearmunn deas;
Ach fòs na h aingidh olc gu leir
do ni ſe fein an ſgrios.
21 Ag luadh air cliu Jehobhah threin
bithidh mo bheul gun cheiſt:

Ainm naomhtha beannuigheadh gach feòil
gu ſiorruidh buan am feaſd'.

## SALM CXLVI.

DIa moluibh; mol o m'anam, Dia.
2 Molfaidh mi Dia re m' bheo:
Aird-ſeinnidh miſe cliu do m' Dhia,
re fad mo re 's mo lo.
3 Na carbaibh, is na deanuibh bun
a prionnſaibh làidir treun;
No fòs a mac aon-duin' a't'ann,
's gun fhurtachd ann re feim.
4 'Ta anal-ſan dol as amach,
theid ſe g'a ùir air ais,
Theid as d'a ſmuainteaghadh gu leir
ſan lo ſin fein gu cas.
5 'S beannuight' an duine ſin 'gam bhuil
Dia Jacob dh'a mar neart;
'Gam bhuil a dhòchas ann a Dhia
Jehobhah Triath nam feart.
6 'S e chruthaigh neamh, is muir, is tir,
's gach aoin-ni ionnta 'ta;
Is ſe do choimhdeas firinn fòs
gu ſiorruidh is gu bràth.
7 Re daoinibh 'ta fuidh fhòirneart mòr
cumaidh ſe còir gu caoin,
Bheir biadh do'n ocrach; cuirfidh Dia
na prioſunaich fa ſgaoil'.
8 'S e Dia 'ta foſgladh sùl nan dall,
togbhaidh Jehobhah mòr

An drong a'ta air cromadh ſios,
is caomh leis daoine còir.
9 Bain-treabhach, 's dilleachd' ſeaſmhaidh Dia,
ſe 's dion do'n choigreach ann:
Ach ſlighe fhiar nan daoine daoi
tilgidh ſe bun oiſ-cionn.

10 Biaidh Dia 'na Aird-Righ mòr gu bràth,
do Dhias', O Shioin naomh',
O linn gu linn gu marthanach.
Moluibhſe Dia gu caomh.

## SALM CXLVII.

MOluibhſe Dia, oir 's maith bhith ſeinn
àrd-mholadh binn d'ar Dia:
Oir 's tlachd-mhor e, 's is maiſeil sùd
bhi tabhairt cliu do'n Triath.
2 Suas togbhaidh Dia Jeruſalem;
cruinnighidh ſe le cheil',
An dream d'an d'rinneadh dibearthaich
do ghineil Iſraeil.

3 Do'n aitim 'gam bhuil croidhe brùit'
do bheir ſe ſlàinte mhòr:
'S e cheanglas ſuas gu faicilleach
gach cneadh 'ta orr' is leòn.
4 Na reulta lion-mhor àirmhear leis;
'gan ainmeachadh gu leir.
5 Is mòr ar Dia, 's is mòr a neart;
gun tomhas air a cheill.

6 Togbhaidh Jehobhah ſuas gu dearbh
na daoine ciuin a rìs:

Is leagfar leis na daoi le tàir
gu làr 'g an tilgeadh ſios.
7 Seinnibh do Dhia Jehobhah mòr,
le buidheachas gu binn:
Seinnibh d'ar Dia-ainn moladh àrd
air teud'na clàirſeich ghrinn:
8 Noch fholchas neamh le neullaibh tiugh,
ullmhui'dh ſe fearthuin fòs
Do'n talamh: 's e bheir air an fheur
bhith fàs air ſleibhtibh mòr.
9 Do'n ainmhidh 's do gach beathach fiat
bheir eiſin biadh gun dith:
Is do na fiachaibh òg' faraon
a ghlaodhas 'g iarraidh bidh.
10 Ann neart an eich cho bhi a dhùil,
ge mòr a lùth 's a threis';
Cho ghabh ſe tlachd ann coſaibh fir
ſheaſmhas gu direach deas.
11 'Ta Dia ag gabhail tlachd gu mòr
do'n dream d'an eagal e,
Chuirfeas an dòchas is an dòigh
'na thròcair-ſin gach rè.
12 Tabh'r moladh O Jeruſalem,
do Dhia Jehobhah mòr,
Do d' Dhia-ſa tabhair moladh fior,
O Shioin mar is còir.
13 Croinn dhruididh fòs do dhoirſe mòr
do neartuigh ſe gu maith:
Do bheannuigh ſe do ſliochd gu leir
a'd' mheadhon fein a ſtigh.

14 'S e chuirfeas ann do chriochaibh fòs
ſith agus ſonas mòr:
'S e ni le ſmior a' chruithneachd ghloin
do ſhàſughadh gu leòr.
15 'S e chuirfeas àithn' amach air tir,
ni bhriathar ruidh gu luath.
16 Bheir ſneachd mar olainn; ſgaoilidh ſe
an liaith-reodh mar an luaith.
17 Leac-oidhre tilgidh ſe amach
mar ghreamanna nach gann;
Agus ſan fhuachd a rinneadh leis
cia fheadas ſeaſamh ann?
18 Cuirfidh ſe bhriathar mòr amach,
is leaghar iad a rìs:
Air ſeideadh dh'a le gaoith ann ſin
ſruthaidh na tuilte ſios.
19 Do Jacob 'ta ſe foillſiughadh
a bhriathra fior-ghlan naomh',
A ſtatuin is a bhreitheamhnais
do Iſrael gu caomh.
20 Nior dheonnigh ſe a' maitheas ùd
dh'aoin fhineach 'ta fuidh 'n ghrein:
A bhreitheamhnais nior b'aithne dhoibh.
Moluibh Jehobhah treun.

## SALM CXLVIII.

MOluibhſe Dia. Ard-mholuibh fòs
Jehobhah mòr gun chàird'
O neamh' nan ſpeur: moluibhſe Dia
s na h ionadaibh a's àird'.

2 Uil' aingle De mòr-mholuibh e:
moluibh e ſhluagh gu leir.
3 O ghrian 's a ghealach moluibh e:
's a reulta glan nan ſpeur.
4 O neamha àrd nan uile neamh,
is uiſgeachan a'ta
Ann comhnuidh ſhuas oiſ-cionn nan ſpeur,
moluibhſe Dia do ghnà'.
5 Thugadh iad cliu is moladh binn
do ainm Jehobhah threin,
Oir chuir ſe àithn' amach le neart,
is rinneadh iad d'a reir.
6 Do rinn ſe fòs an daingneachadh
do chum bhith buan do ghnàth:
Is chuir ſe ſtatuin orra sùd
nach d'theid air cùl gu bràth.
7 O'n talamh fòs a'ta fuidh neamh
moluibh Jehobhah treun;
A dhràgon' àdhbhal uath-bhaſach,
's a dhoimhneachda gu leir.
8 Tein' aidheir agus cloich-ſhneachd chruaidh,
an ceò theid ſuas 's an ſneachd;
Gaoth dhoinionnach ag coimh-lionadh
a bhriathar-ſan gu beachd.
9 Na ſleibhte fairſing at-mhor mòr,
's na tulaich fòs le cheil':
Gach craobh bheir toradh agus blàth,
's na Sedair àrd gu leir.
10 Gach beathach, ainmhidh, is gach dùil
a ſhnàigheas air an làr,

'S gach eunlaith ſgiathach iteagach
'ta 'g itealaigh gu h àrd.
11 Gach Righ air talamh làidir mòr,
's gach popull fòs air bith;
Na prionnſuidh is luchd breitheamhnais
'ta os gach tir fa leith.
12 Na h òig-fhir is a' mhacruidh dheas,
's na maighdeana le cheil';
Na ſeanoire 'ta eòlach glic,
's na leinibh òg gu leir.
13 Ainm Dhe àrd-mholadh iad, oir 'ta
ainm-ſin amháin ro-mhòr:
Oiſ-cionn na talmhain agus neamh
do àrduigheadh a ghlòir.
14 Adharc a phobuill àrduigh'r leis,
sùd cliu a naomh gu leir,
Cloinn' Iſraeil, a phobuill chaoimh.
Moluibh Jehobhah treun.

## SALM CXLIX.

MOluibhſe Dia: is oran nuadh
ſeinnibh do Dhia gu caomh;
Seinnibh a mholadh-ſan gu binn
ann coimh-thional nan naomh.
2 Biodh Iſra'l aoibhneach ann an Dia
an ti do chruthaigh e:
Deanadh clann Shioin gàirdeachas
nan Righ air feadh gach rè.
3 Is ann ſan damhſa thugadh iad
d'a ainm-ſin moladh binn:

A chliu

A chliu le tiompan ſeinneadh iad,
is leis a' chlàirſeich ghrinn.
4 Oir 'ta Jehobhah gabhail tlachd
'n a phobull dìleas fein:
Do ni ſe ſgiamhach le na ſhlàint'
na daoine ſeimh gu leir.
5 Biodh air na daoinibh naomh' ann ſin
ùr-ghàirdeachas ann glòir:
Is air an leabuidh ſeinneadh iad
do Dhia le h iolaich mhòir.
6 Gu raibh àird-chliu an Tighearna
gu dligheach ann nam beul:
Is ann nan laimh-ſin fòs gu raibh
cloidheamh da-fhaobhair geur.
7 Do chum gu deant' air fineachaibh
làin-dioghaltas gu trom:
Is mar an ceadn' air phoibleachaibh
ſmachdachadh goirt mar thoill.
8 Do chum gu deant' an Righridh-ſin
a chuir fuidh chuibhreich gheir,
Fuidh gheimhlibh teann do'n iarunn chruaidh
an uaiſle mòr gu leir.
9 Chum dioghaltas do chur ann gniomh
'ta ſgriobht' 'n a fhocal ceart:
So cliu nam fireanach gu leir.
Moluibhſe Dia nam feart.

## SALM CL.

MOluibhſe Dia. 'Na theampull naomh'
moluibhſe Dia gu mòr:

Ann

Ann ſpeuraibh àrd a chumhachda
moluibh e mar is còir.
2 Ar-ſon a ghniomhartha roi-threun
moluibhſe Dia gun chàird':
Do reir a mhòrdhachd moluibh e,
's a ghlòir a'ta ro-àrd.

3 Le guth na gall-truimp mar an ceadn'
moluibhſe Dia gu binn:
Air clàirſeich ſeinnibh moladh dh'a,
is air an tſaltair ghrinn.
4 Le tiompan thugaibh moladh dh'a
ſan damhſa mar an ceadn':
Le organ togaibh ſuas a chliu,
's le inneal ciuil nan teud,

5 Air ſiombalaibh 'ta làbhar binn
moluibhſe Dia gun chàird':
Moluibhſe Dia air ſiombalaibh
ni toirm is fuaim ro-àrd.
6 Gach uile dhùil ſam bith 'ta beo
'gam bhuil an deo nan crè,
Ard-mholadh iadſan Dia gu mòr.
Moluibh Jehobhah treun.

CRIOCH.



# LAOIDHE

EIDIR-THEANGAICHT'

AGUS

EIDIR-MHINICHT'

O

CHUIMH-REANNAIBH EAGSAMHAIL

DO'N

# SCRIOPTUR NAOMHTHA.

---

COMH-CHRUINNICHT' AGUS DEASAICHTE

Le Buidheann ainmnichte le AIRD-SHEANADH EAGLAIS ALBA. Agus, a chuireadh le Reachd AIRD-SHEANAIDH 1745, fa Bhreitheamhnas nan SINSIR r'an Sgrudadh.

---

Agus, iompoicht' anois, gu GAOIDHEILG ALBANNAICH; air Iarrtas SEANAIDH EARRA-GHAOIDHEAL: Chum Leas coitcheann GAOIDHEALTACHD ALBA; le

ALASTOIR MAC-PHARLAIN, M. A.
Minifter an t Soifgeil ann *CILL-MHEILEAIRT*, 's ann *CILL* an *INBHIR*.

---

ENTERED IN STATIONERS-HALL.

---

Clodh-bhuailt' agus r'an Reic le JOIN ORR, Leabhair-reiceadoir. Ann GLAS-GHO. MDCCLIII.

# ADVERTISEMENT.

IT has been often and earneſtly deſired, by pious and devout Perſons, to have our PSALMODY enlarged, by joining with the PSALMS *of David* ſome other *Scriptural Songs*, out of the *New Teſtament* as well as the *Old*. The Church of *Scotland* had this Deſign in View not long after the Revolution, and it has been at different Times under their Deliberation, as appears by ſeveral Acts and Recommendations of General Aſſemblies. By Act of Aſſembly 1742, a Committee was appointed to collect and prepare Tranſlations and Paraphraſes of SACRED WRIT in Verſe: This Committee having made no Report, the Aſſembly 1744 renewed their Appointment on them for this Purpoſe, and added ſome others to their Number. In Conſequence of theſe Appointments of the Aſſembly, Letters were writ, in Name of this Committee, to the ſeveral Presbyteries, deſiring them to ſend any Materials they could furniſh for this pious Deſign. Theſe Poems, which are now printed, and tranſmitted to Presbyteries, by Act of Aſſembly, are partly collected from the pious and ingenious Dr. *Watts*, and ſome other Writers,

Writers, with ſuch Alterations as appeared to fit them more for the preſent Purpoſe; and partly furniſhed by Miniſters of this Church. The Uſe for which they were intended required Simplicity and Plainneſs of Compoſition and Stile. The committee who prepared them chiefly aimed at having the Senſe of Scripture expreſſed in eaſy Verſe; ſuch as might be fitted to raiſe Devotion, might be intelligible to all, and might riſe above Contempt from Perſons of better Taſte.

The General Aſſembly 1749 did, by their Act, tranſmit theſe Tranſlations and Paraphraſes to the Committee, with Inſtructions to conſider the Amendments which have been offered by Presbyteries, to admit ſuch as they judge proper and material, and to cauſe print a new Impreſſion of the Collection ſo amended, in order to its being again tranſmitted to Presbyteries: Accordingly the propoſed Amendments have been carefully conſidered and examined by the Committee, and many of them admitted into this new Impreſſion.

AT *INVERARAY*, the Fifth Day of August, One Thousand Seven Hundred and Fifty One Years: SEDERUNT, the Provincial Synod of *Argyle*. *Sessio quinta, hora decima ante meridiem*, after Prayer, Roll called and marked; The Synod having last Year recommended to Mr. *Alexander Mac Farlain* to translate into SCOTS GALLIC, the SCRIPTURE SONGS lately offered to the Consideration of Presbyteries, by the General Assembly of this Church; and he having at a former Sederunt, laid before them a Copy of the said Translation; they appointed a Committee to revise the same. And having now heard and considered the Report of the said Committee, and being very well satisfied therewith: They appoint the Moderator in their Name to thank Mr. *Mac Farlain* for the great Pains he has taken in making out so just, exact, and beautiful a Translation; and being convinced, that as the Performance itself is excellently adapted to excite Devotion; the publication thereof will be of great Use in the several Corners of this Church, where

the

the SCOTS GALLIC is ſpoke; Therefore; they earneſtly recommend to Mr. *Mac Farlain* to prepare a Copy for the Preſs with all convenient Speed; and the rather, becauſe they judge his ſo doing, to be a Step towards introducing the ſaid SCRIPTURE SONGS into our publick Worſhip in the *Highlands*, whenever the Church ſhall approve of, and authorize the ſame; which this Synod do unanimouſly wiſh may ſoon be the caſe. Extracted by

JAMES SMITH, *Clk. Dpt.*

---

LAOIDHE

---

# LAOIDHE EIDIR-THEANGAICT' AGUS EIDIR-MHINICHT' O'N SCRIOPTUR NAOMHTHA.

## LAOIDH I. Luc. ii. 8.—15.

FEADH dh'fhair aodhaire dibli treud'
air faithch' Bhethleh'm ſan oidhch',
Ghrad-thuirling Aingel ſoills' o Neamh,
theich duibhre las an fhaithch'.

2 Cho 'n eagal duibh, deir ſe, (oir mheath
oillt obann 's geillt-chrith 'n càil)
Ait-theachdaireachd ur-ghàirdeachais
dhuibhs' canam 's do gach âl.

3 'Nochd rugadh dhuibh am Bethlehem,
do ſhliochd Dhaibhidh mhic Jeſs',
An ſlànai-fhear, ſeadh Crioſt an Triath
ſo dhuibh air comhar' deas;

4 An Naoidhin neamhaidh chi ſibh 'n ſin,
follas do roſgaibh dhaoin',
Paiſgt' ann an truſgan an-uaſal,
's 'n a luidh' am praſaich fhaoin.

5 Labhair an Seraph ſo, 's air ball
lion mal-ſhluagh neamhaidh magh
Dh' Ainglibh dealrach chliudhachadh Dhe
's d'am binn-cheol ſo bu bhladh:

Gach

6 Gach Glòir do Dhia s na h àrdaibh naomh',
is ſìth air talamh choi'ch';
Deagh-rùn o'n am-s' do dhaoin' o Neamh,
'nois thionſgnadh, gun cheann crich'.

## Laoidh Mhuire. II.

Luc. i. 46.—56.

O, An'main chaoimh le aiteas làn,
do Dhia mo thearmainn ſeinn;
A mhaitheas mòr-s' o inbh'nam bochd
thog Inilt umhal fein.

2 Mis' beannaicht', ſeadh, le Dia na treis',
ſior-aidmhichidh gach Linn;
'Ta ainm-ſin fìor-ghlan, is a ghradh
ſior-mholaidh naomh-ſhluagh binn.

3 Feach, neart a dheas-laimh nochd Dia treun;
luchd-buirb' ſpion freamh a bun:
Luchd-àird-inbh' thilg e bonn ois ceann;
's am macant' umhal chrùn.

4 An t Ocrach dhiol le ſaidh-bhreas lòin;
am Beartach chloidh le gort:
Tearmann d'a òg-laoch Iſr'el thug;
ghradh chuimhnich Dia nam feart:

5 A ghradh gheall e d'ar ſinſiorachd
's a dhaingnich le mionn' fior,
Do Abrah'm is d'a theaghlach toght',
buan-mairtheanach gu ſior.

Laoidh

## LAOIDH SHIMEOIN. III.

### LUC. ii. 29.—33.

CEadaich do t òg-laoch triall ann ſith,
chum ſior-ruidheachd mar gheall:
Oir chonnairc mi do ſhlàint' a Thriath;
is deifrichim mo thriall.

2 Le d' ghràs re'n raibh ar dùil o ſhean,
follas do roſgaibh dhaoin',
Dhearbh thu do theas-ghradh ſeaſmhach buan,
's do ghealladh fior neamh-chlaon.

3 So Grian an àidh le'm fògrar duibhr'
a' Gheintileich gun iùl:
Is as an dean do theaghlach toght'
clann Iſraeil ard-uaill.

## LAOIDH IV. Luc. iv. 18, 19.

CLuinnibh, ſgeal' ait, 'ta Jos' air teachd!
a ghealladh dhuinn' o ſhean:
Togbhar s gach croidh' dh'a Cathair-Righ,
's cluinnear gach beal dh'a ſeinn!

2 'Ta 'n Spiorad dhoirteadh air gu pailt',
dealrach 'n a ghuth 's 'n a ghniomh:
Gliocas gun mhearachd, neart is gradh,
is fonn d'a anam caomh.

3 Air teachd dh'a ſaorar braighde truadh
bh'ag Diabhla borb fa ghlais:
Le ſmeide ſgaoilidh cuibhreach chruaidh;
is ſgealbaidh doirſe prais.

4 Air teachd dh'a triallaidh duibh-neal beud,
thig radharc iuil do'n dall,

Claisteachd do'n bhodhar, caint do'n bhalbh,
'S do'n bhacach lùth nam ball.

5 Ioc-shlaint' bheir e dh'anamaibh brùit';
siabaidh dear bròin o'n ghruaidh;
Agus le saidh-bhreas pailt' a ghràis,
ni beartach deòraidh truadh.

6 Jubilee 'n Aird-Righ foillsichear
le torman airgid Jos':
Ar fiacha gu leir loghaidh se
's ar n oighreachd bheir dhuinn 'rìs.

7 Le'r n ait Hosanna, Righ na sìth!
do theachd-sa failtichear;
Is freagraidh Neamh, is muir, is tir,
le coimh-sheirm a's binn gàir'!

## LAOIDH V. Isa. xlii. 1.—13.

FEach, m' òg-laoch! feach, mo sheircin fàs
àird-inbheach ann mo threis'!
Mo roghain e do'n t sluagh gu leir,
's is ro-mhor dh'e mo speis!

2 Le feartaibh àidh mo Spioraid naomh'
lan-ullmhaichear mo Rùn:
Chum m' fhir-bhreith thoirt do'n Gheintleach thruadh
's do'n eilean mu 'n iadh cuan.

3 Le seamh-chaint bheir e teagasg iuil,
gun bhuirb' bheir smachd air beud:
Cuilc bhrùit' cho bhrisear leis gu bràth,
's cho mhùch lìn fa chaol-smùid.

4 Gu laſair ſeidear drithleann leis,
di-meas air lag cho dean:
Bheir e ceirt-bhreith gu firinn reidh,
ſuas togbhaidh 'n tuiſleach fann.

5 Gu bràth cho mheataich sbairn an laoch,
air ionſuigh' threin bith' buaidh;
Gach mòir-thir 's eilean theid fa ſmachd,
's fa cheannſal caomh an ſluagh.

6 So deir an Triath ghairm Neamh gu bith,
's a las na lò-chrainn iuil;
A dhealbh an cruinne mu 'n iadh Grian,
's chuir ſpiorad anns gach feòil.

7 'S tu m' Fhàidh ſlàint-bhriath'rach-ſa; le còir
ſo tinbhe le m' lan-toil;
Is m' Uilea-chumhachd 's leat mar threòir,
s gach ball am bith thu dol.

8 Mo theachdair 's tu thoirt cunnraidh gràis,
do ſhliochd Iſr'eil mar gheall:
Thoirt ſoills' do'n Gheintleach dhall gun iùl,
's do bhraighdibh comais triall.

9 Is mis' an Triath; 's air m' àrd-ainm JAH,
aithnichear mi s gach ball:
Mo Ghlòir cho ſealbhaich Jodhol bhreig',
's mo Chathair-Righ cho mheal.

10 Feach! nithe ghealladh leam o ſhean,
ag tachairt 's ag dol ſeach:
'S na nithe nuadh-s' reamh-fhoillſichim,
mar tharlas iad gu beachd.

11 Canaibh do'n Tighearn' binn-cheol nuadh;
coimh-fhreagradh crioch gach tir';

O Luchd-

Luchd-fairg' a fheòlas cuan nan tonn,
  's na h eileanaich gu leir!
12 Luchd-àiteachaidh an fhiàdh-fhasaich,
  's nam bailte fluagh-mhor àrd;
'S a threabha fgaoilt' nan Ceadarach,
  dh'a canaibh dàn gun chàird'!

13 Seinneadh gach fluagh gu h aoin-fgealach,
  Glòir-ion-mholt' JAH bhioth-bhuain;
'S cluinnear a chliu gu binn-cheolach
  ann innfibh cian a' chuain!

## LAOIDH VI. Isa. liii.

CIa tearc an dream le creideamh beo,
  a ghabhas firinn uainn'?
'S a mhothaicheas lan-fhoillficht' dhoibh
  mòr-chumhachd Dhe bhioth-bhuain?
2 'Ta Jos' ag teachd!—'s le greadhnachas
  cho'n fhoillfichear a dhlù's:
Cho deàlrach àillne thalmhaidh ann,
  a tharraing chuig-e tluis.

3 Mar dh'fhàfas ann an talamh teann,
  luibh mhaoth gun churam fluaigh;
Mar fin fan t faoghal aimrid fhuar-s',
  chinn dofrach freamh nam buadh.
4 Fa dhi-meas is fa tharcuis' dhaoin';
  feach, fear an amh-ghair thruaidh!
Do-bròn bu chuideachd dh'a gach la,
  ann taobh a bhos do'n uaigh.

5 Ach b'i ar cиont' a ghiulain e;
  bu dòghrainn d'a ar truaidh':

Ar

An t ſaighead chaitheadh oir-n', ghabh e,
'na chroidh' chum tearmainn ſluaigh.
6 Mar an-duin' mallaicht' mheaſadh e,
's mar fhògarach o ghràs;
Fa ſmachd ar cionta chaill e fhuil,
is tharraing oſna bàis.

7 Le naomh-fhuil-s' nigheadh dhinn' gu glan,
mor-thruaillidheachd ar lochd;
Ioc-ſhlaint' o bhuille 's beath' o bhàs
fhuair ſinn d'ar n-an'maibh bochd.
8 Chuaidh daoine dall is ceannairceach
air iomroll truadh mar threud:
Is leag am Breitheamh comh-thromach
ar ſeachran air 's ar beud.

9 Fa bhuille trom an achmhaſain-s',
feach, giulan caomh Mic De,
Mar uan gun lochd a dh'im-licheas
an làmh a chaſgras e!
10 Cia dh'fhoillſicheas a ghinealach?
gidheadh a geimhlibh cruaidh,
Ghraid-ſpionadh, dhaoradh, 's chaſgradh e,
le ſamhladh reachd gu truadh!

11 E, meaſg an droch-ſhluaigh dh'adhlaiceadh;
luchd-ſaidh-bhreis thug dh'a uaigh:
Mar chaith e bheatha, bhàſaich e;
gun chiont' nam mi-bheas truadh.
12 Ach togbhaidh Dia chum àird-inbh' e,
ann diaigh a chur fa chois:
Dh'a iodh-bairt naomhtha choimh-liont' fein,
o dhòghrainn bheir ſior-fhois.

 3 Oir

13 Oir, arſa Dia, lan-ſhoirbhichidh
mo thlachd 'n a laimh gun cheiſt:
Is le-ſin teaghlach iomarcach,
'ſ is glòr-mhor inbh' am feaſd'.
14 Le aiteas an'ma dearcaidh ſe,
air teagar mòr a phein:
'S mile ſaor-anam beannaichidh
rioghachd Mheſſiah threin.
15 Le laochraidh neart-mhor roinn e chreach,
uil' eas-cairde ſcath ſios:
Am meaſg luchd-uilc ge d' thuit e 'n ſo,
mar bhuaidh-fhear dh'eirich 'rìs.
16 Dh'fhulang trom-dhòghrainn dh'eag an
chum logha ciont' a ſhluaigh: [Triath;
'S mar charaid ſior-bheo ſhuas air Neamh,
tagraidh ſe 'n cùis le buaidh.

## LAOIDH VII. Philip. ii. 5.—12.

TRiallaibhs' 'ta ainmichte air Crioſt,
gu bràth 'n a cheimibh naomh';
Sior-aithriſibh air eſempleir,
is deàlradh i 'n ar gniomh.
2 Dreach Aird-Righ Neamh' ge d' ghiulain Joſ',
ge b'ionann natur dh'a,
'S ge nach do mheas mar ea-coir riamh
bith 'n coimh-meas inbh' re Dia:
3 Air ar ſon-ainne dh'iſlich e,
'n ard-mhòrdhachd-ſa car ſeal:
Is comhnuidh ghabh san natur dhaon'
'ſ a Dhiadhachd chuir fa ſmal.

4 Mar

4 Mar neach gun mheas's mar thràill fa ſmachd,
dh'uir-iſlich Crioſt e-fein;
Umhal chum bàis, ſeadh bàs na croich',
a's ro-mhòr maſla 's pein.

5 Duais luach-mhor uim-e-ſin thug Dia,
do charaid caomh a ſhluaigh;
Lain-cheannſal oibre mòr gu leir,
's àrd-ainm ion-mholt' r'a luadh;

6 Chum as air cluintin ainm-s', gu ſleachd
mal-ſhluagh ſir-bheo nan Neamh,
'S le glùnaibh lùbt' gu h urramach,
gach duine d'a chuid naomh.

7 Neart Ifrinn chum gu tuit fa ſmachd,
's gu 'n aidmhich inbh-s' le crith;
'S chum cliu 'n Athar, gu ſeinn gach beal
àird-cheannſal-s' os gach bith.

LAOIDH VIII. Eabh. iv. 14.—16.

JOſa Mac Dhe, thug ſuas an deo,
aon uair air ſon a ſhluaigh,
Ar Sagart àrd, ſir-bheo, ro-chaomh,
chaidh ſuas chum Neamh', le buaidh.

2 Trid beatha 's bàis, ris leanamaid
gun dealachadh am feaſd':
Bheir creideamh nuaidh-neart, 's fògrar oillt,
le dòchas trean, gun cheiſt.

3 Gu borb cho d' bhuin re laigſe dhaoin'
Caomh-ſhagart àrd an àidh:
'Ta anam làn do thiom-chroidh' chaoin,
's uaidh' ſruthaidh tuillte gràidh.

4 Le caomh-chomh-mothach' dearcaidh 'n
gach am air laigs' a fhluaigh: [Triath,
Oir ionfuigh' bhorb na feachain ghairbh
lan-mhothaich, ge d'thug buaidh.

5 Gun chiont', gun gheilt-chrith, fheas 'n at
an Gaifgeach tearmainn trean; [n àit',
'S gear-fhaighead chaith an Diabhol oir-n',
ghabh sàite 'na chorp fein.

6 Bu tuirfeach dearach air ar fon,
an Dia-dhuin' bhos fa'n ghrein;
'S ge hàrd e 'nois air deas-laimh De,
comh-mothaichidh ar pein.

7 Le dòchas naomh' graid-ghreafamaid,
chum Ard-chathair nan gràs;
Is fàth ar gearain doirteamaid,
'na làthair anns gach càs.

8 Do chum gu faigh finn cobhair chaomh
o fhaidh-bhreas iochd nach traogh,
Lain-dion gach am o ionfuigh' uilc
is fuaimhneas o gach dragh.

## LAOIDH IX. Taisb. v. 6.—14.

ANn Cathair riogh'ail Athar fein,
feach dealra Glòir an Uain:
Ur-urram deafaichibh d'a ainm,
is canaibh nuaidh-cheol buan.

2 Iadhadh m'a thimcheall 's àdhradh dh'a,
gach fein-fhear glic 's gach drong:
Le boladh cùmhra iodh-bairt thùis,
's le clàirfeich 's ceòl-mhor fonn.

3 Is iad ſo ùrnaigh' naomh-ſhluaigh De;
'ſ iad ſo an luath-ghair' bhinn;
'Ta Crioſt d'ar gearan freagarrach;
'ſ le tlachd ar coimh ſheirm chluinn.
4 O, Athair ſhior-ruidh! cia d'an leir
uil' iom-laineachd do thoil'?
'N Leabhar-s' cia ghlacas ach do Mhac,
no dh'fhuaſgaoileas gach ſeàl?

5 'Nois air Uan De, ar n iodh-bairt-ne,
gu raibh mòr-àdh ſior-bhuan:
Ard-aimhneas, ſlàint' is Glòir, gu mair
gu bràth ar ceann an Uain!
6 A boilſgean fineach im-theangach,
roighnich is thug e ſhliochd:
Gach mòir-thir chian is innſe cuain
lan-mhothaich ſaidh-bhreas iochd.

7 Le fhuil gun chionta ſhaor e ſinn;
thug braighde truadh a pein;
Righ' is Sagarta De rinn d'inn',
a riaghlachadh leis fein.
8 Cluinn! ard-luath-ghair' armailte Neamh'
timcheall Riogh chathair De:
Milte do mhiltibh binn-bheal ſeinn
gu h aoin-ſgealach gach rè.

9 'S airidh, an t Uan a dh'iodh-baireadh,
deir ſiad, air inbh' ro-àird!
'S airidh, oir b'e ar n iodh-bairt-ne!
coimh-fhreagradh daoin' gun chàird'.
10 'S airidh air geill 's air ceannſal Crioſt,
ann Neamh nan Neamh gu bràth:

Is àdh 's ro-mhò na dh'fheadas daoin'
thoirt dhuit ſir-mheals' a Thriath.

11 Luchd-àiteachaidh nan Neamha ſhuas,
's a' chruinne-chè a bhos,
Gu haoin-ſgealach do Righ nan ſluagh
àrd-chanaibh cliu gun fhois!

12 An cruthach' iom-lan aontaicheadh,
thoirt geill is cliu do'n Triath
Shuidheas ann cathair Neamh' nan Neamh,
's do'n Uan ion-mholt' gu brath!

## LAOIDH X. MAT. vi. 9.—14.

A Thair 's Aird-Righ gach uile bhith!
dhuit 's comhnuidh Neamh nan ſpeir;
Gidheadh le d' Dhiadhachd ion-mholt' lion
thu 'n ſaoghal mòr gu leir.

2 Sir-bheannaichear do naomh-ainm mòr,
le d' theaghlach reaſont' fein:
Do rioghachd ghràs-mhòr àrdaichear;
's deàlradh do Ghlòir ann cein.

3 Urram 's buidheachas thugamaid
le an'maibh naiſgte reut:
Air Neamh do thoil mar choimh-lionar,
air talamh geillear dhuit.

4 Gach la le buidh'chas mòlamaid
'n làmh fhial a bheathaich ſinn.
Ar lòn-ſaoghalt' deonaich a Dhe;
is foghnadh do thoil leinn',

5 Ar ſeachran peacach 's aithreach leinn';
O Athair maith dhuinn' e!

An tròcair nochdas ſinn do chàch,
nochd dhuinn' a ſamhail, Dhe.
6 Air ſlighe d'an ceann-uidhe Neamh,
O ſtiuir gach ſluagh le d' reachd!
'S air caſan olc na feachain ghairbh,
chum dòghrainn na leig neach.
7 Oir rioghachd, cumhachd 's glòir ion-mholt',
is leat mar chòir a Thriath:
O Shior-ruidheachd 's tu ſhealbhaich iad;
's dhuit buinidh iad gu bràth!

## LAOIDH XI. 1 Cor. xiii.

GE d' chuireadh deas-chaint dhaoine ſgeimh
air impidh bhlaſt' mo bheil;
Ni 's fearr na Aingel binn-bhriath'rach
ge d' aithriſinn mo ſgeal;
2 Aird-fhioſachd fàidh ge d' ſhealbhaichinn,
's lain-eòlas diamhaireachd:
Is faoin na tiodhlaicthe ſin-fein
as eagmhuis carthannachd.
3 Le creideamh trean ge d' iompoichinn,
feadh ſleibhte bun oiſ-ceann;
Is neimh-ni mi mur riaghlaich gradh
mo ghniomhartha gach am.
4 Le m' mhaoin ge d' bheathaichinn am bochd;
ge d' loiſginn chum leas m'anm'
Mo chorp, 's mi 'm' mhairtireach gun ſeirc;
cho chliudhaich deagh-dhaoin' m'ainm.
5 'S fad-fhulangach, neamh-fharmadach,
's is caomh an gradh gach rè:

Ard-uaill as fein cho dean gu bràth,
is buirb' cho dual d'a ghne.
6 Cho taisbin gradh mi-ghiulan choidhch';
cho nochd fein-ſpeis gu bràth:
Ach cuiridh dàil 'n a thairbhe fein
a mheadachadh leas chàich.

7 Cho toir gradh fois do dhroch-amh'rus;
ni foidhid re luchd-cluain;
'S fàth bròin leis iom-radh uilc is ciont';
's le aiteas firinn chluinn.
8 'S mòr creideamh 's fulangas a' ghràidh;
'ta ſior-dhùil aig' re fòir:
Fuilingidh grádh le macantachd,
ge d' chlaoidhear e gu mòr.

9 Sir-riaghlaichidh an teas-ghradh buan
talamh is Neamh, gu brath;
'N uair choiſgear teanga 's fioſachd fàidh,
's gach tiodhlac' ach an gradh.
10 'S neimh-iom-lan tiodhlaicthe ann ſo;
ach 's fagus dhuinn' deagh linn,
'N uair riaghlaicheas lain-iom-laineachd,
's a theicheas ſamhla uainn'.

11 Ann aois ar n òige gluaiſidh ſinn,
mar naoidhine gun iùl:
Chum foirfeachd ach 'n uair dh'fhàſas ſinn,
theid leanbuidheachd air cùl.
12 Air talamh mar trìd duibh-neoil duirch,
is leir dhuinn' deàlra Dhe:
Ach gnùis re gnùis ann Neamh na Glòir',
gu ſoilleir chi ſinn e.

13 Comh

13 Comh-chomhnuidh ata 'nois fa'n ghrein,
ag dòchas, creideamh 's gradh;
Ach creideamh 's dòchas criochnaichidh
is maridh ghradh gu bràth.
14 Oir ſluigear dòchas le lain-ſheilbh,
is creideamh le beachd sùl:
So na meadhona, d'an crioch gradh,
lagh-ſior-ruidh Dhe nan dùl.

LAOIDH XII. Eabh. xii. 1.—13.

FEach, fiadhnaiſe neamh-fhaicſionach,
mu'r timcheall air gach laimh;
Daoin' dearbht' o ſhean le fulangas,
ach ſona 'nois air neamh.
2 Air loirg nan naomh-s' ſior-ruidheamaid
chum Chrioſt, le foidhid bhuain:
Gach leath-trom 's peaca leanailteach,
graid-thilgeamaid fad uainn'.
3 Ach eſempler 's roi-fhearr na ſo,
's ion thoirt fai-dear air tùs:
Crioſt thrèoraicheas ann creideamh ſinn,
's a chrùnas ſinn le duais.
4 Air ar Ceann feadhna dearcamaid,
neach air ghaol sòlais mhòir
Gun ghearan ghiulain croich, is nair',
's a riaghlas 'nois ann Glòir.
5 Ma ghiulain e le foidhid mhòir,
gear-an-chaint pheacach truadh,
'N ion duinn' le anmaibh sàraichte,
bith gearan air ar truaidh'!

6 'N do chuir ſibh cath air feachain ghairbh,
mar Jos', gu fuil is bàs?
Is focal De 'n do dhearmaid ſibh,
a gheallas ſaidh-bhreas gràis?

7 A mhic, deir ſe, le foidhid mhòir
ſior-fhuiling mo throm ſmachd;
Is creid tràth dhearbhas amh-ghar thu,
gu gabh do Dhia dhiot tlachd.

8 Mar ſo ſior-mhùinidh 'n t Athair caomh,
a naomh-chlann dhileas fein,
Le docair chruaidh 's le fioſrachadh
an dòlais is na pein.

9 Chi ſinn mar ſo, gur caomh leis ſinn,
ma mhùinear ſinn le ſmachd;
'S mar ſhliochd dio-lan mur leig dhuinn'dol,
air ſeachran cian o reachd.

10 'S tric dh'athairibh nan corpa ſo,
geill urramach thug ſinn:
'S c'air ſon dh' Athair ar ſpiorada,
gu ſior nach geillear leinn'?

11 'S tric bhuaileas Athair talmhaidh chlann,
chum lain-diol an-toil' chlaoin:
Ach chum ar leas 's ar ſonais bhuain,
'ta ſmachd-ſhlat Neamh' ro-chaoin.

12 Ge dochunnach ſlat-achmhaſain
is dòghrainneach fa'n ghrein:
Ma mhùineas i ſinn, 's toradh dh'i,
ſith, ſlàint' is ſaoirs' o phein.

13 Na meathadh 'nois an-dòchas ſinn,
no mi-mhiſneach ni 's mò:

Ach

Ach earbamaid ſinn-ſein re Dia,
'ſ dh'a geilleamaid gach lo.

## LAOIDH XIII. Job. i. 21.

LOm-nocht' mar dh'eirich ſinn ar tùs
o'n ùir chum beatha nuaidh,
Chum ùire pillidh ſinn airìs,
is taiſgear ſinn ſan uaigh.
2 An sòlas luach-mhor mhealas ſinn
air talamh mar ar maoin,
Is iaſachd gairid diom-buan e,
a dhiolar leinn' re h ùin.
3 Ardaichidh Dia ar comh-fhurtachd,
no leagaidh ann ſan ùir:
Na thug e uaidh' bheir leis airìs,
àrd-mholar ainm gach uair!
4 'Nois ſith gu raibh air diom, air buirb',
'ſ air oſna cheannaireach
Mu fhreaſdal De, is toſd gu bràth
air do-bron gearanach.
5 Le tròcair chaoimh ma chrùnar ſinn,
ſgaoilear a chliu ann cein;
'S a bhreith neamh-chlaon bheir sòlas uainn'
àrd-mholar mar an ceadn'.

## LAOIDH XIV. Join. xiv. 1.—5.

NA buaireadh ro-churam ar croidh',
no geilt mhio-dhòchaſach;
Ach creidibh freaſdal De, is fòs,
mo thearmann carthannach.
2 Chum Phàrais m' Athar pillidh mis':
ann, 'ſ lion-mhor comhnuidh chaomh:
'S is

'S is deàlrach glòir nach traogh gu bràth,
air fad na Rioghachd naomh'.

3 Mur bitheadh Rioghachd neamhaidh ann,
dhuibh dh'inn'finn fin o thùs;
Cho mheall mi fibh le dòchas baoth,
no muinghin fhaoin mu 'n chùis.

4 Anois reimh-thriallaidh mi, 'n ar n ainm
a ghabhail feilbh air Neamh;
Is ann fan Rioghachd ghealladh dhamh,
dhuibh dheafach' àite tàimh.

5 Ach 'n-uas o Neamh aith-phillidh mi,
is bheir mi fuas leam fibh:
'N fin coinn'chidh finn gun dealachadh,
's bith' mi gu fior-ruidh leibh!

6 'Nois 's aithne dhuibh 'n taobh thriallas mi;
an t flighe nochd mi dhuibh:
Mo bhàs, mo theagafg, 's m' efempler,
's iad threòraicheas chum Neamh'.

## LAOIDH XV. JOIN xiv. 25.—29.

MO ghuth cho chluinn fibh tuille 'nois;
ghairm m' Athair mi chum Neamh',
O'n d'thig gun dàil an Comh-fhuirt-fhear,
an fpiorad gràs-mhor naomh'.

2 A'm' ainm-fe cuiridh 'n t Athair e,
d'ar trèorachadh chum Neamh';
Dh'ath-chuimhneach' dhuibh gach firinn [naomh'
a chual' fibh uamfa riamh.

3 Mo fhith mar bheannachd dealachaidh
's mar dhilib gheibh fibh 'n trà's':
'N deagh

'N deagh thiodhlac' thug mi 'n-uas o Neamh,
dhuibh naiſgidh mi le m' bhàs.
4 A reir droch-nòis an t ſaoghail chlaoin,
cho mheall mi ſibh gun cheiſt,
Is gealladh gun a choimh-lionadh
cho toir mi dhuibh am feaſd'.
5 'S fàth do-broin leibh, gu d' innſeadh dhuibh,
gu ſgarar miſe uaibh:
Ach chualadh ſibh gu pill mi 'rìs,
is lionadh luath-ghair' ſibh.
6 Fior-bhuidheachas is teas-ghradh dhamh,
ma laſas ann ar croidh',
'S fàth sòlais leibh gu dubhairt mi
chum m'Athar triallaidh mi.

## LAOIDH XVI. Isa. xl. 27.—31.

C'Air ſon a dhoirteas tu amach
do-bron gun dùil re h iochd;
Ceart mar nach d'thugadh Dia fai-dear
cùis duin' air bhith d'a ſhliochd?
2 Nach cuimhnich thu Jehobhah trean
a ghairm gach dùil gu bith?
Am fead an làmh a dhealbh gach gne
fàs meat' gu bràth no ſgith?
3 Gear-chuis gun mhearachd, 's maith nach traogh,
ſhior-ghnàthaich an Dia caomh:
A ghliocas ge nach faic do roſg,
no mhaitheas anns gach gniomh.
4 'S mòr fàth ar miſneich re am feim
fa cheannſal Dhe nam feart;

Do'n

Do'n deagh-dhuin' làmh-lag bheir e buaidh,
do'n mheat' 's cul-taic a neart.

5 Neart bàs-mhor ſhean-daoin' fàillichidh,
treis' òigridh ſeargaidh as:
Ach mothaichidh luchd-àdhraidh De
càil an anam' ag fàs.

6 Le coſaibh neimh-ſgith ſiùbhlaidh ſiad
air ſlighe neamhaidh 'n leas:
Sior-fhàſaidh 'n ead mar thriallas iad,
is deàlr'aidh an deagh bheas.

7 Air ſgiathaibh cràbhaidh eir'ghidh ſiad
mar iolair luath gun chàird';
Oiſ-ceann an tſaoghail dhuibh-nealaich-s',
chum Dhe s na Neamhaibh àrd.

## LAOIDH XVII. Isa. xlix. 13.—17.

A Neamha, togaibh luath-ghair' àrd!
a thalamh, binn-cheòl ſeinn!
A ſhleibhte, canaibh coimh-ſheirm ait;
's gach dùil air feadh gach linn!

2 Feachaibh, cia tròcaireach ar Dia!
comh-fhurtachd bheir d'a ſhluagh,
Ni iochd air amh-ghar, 's lain-ſhiabaidh
ſe tuilte bròin o'r gruaidh!

3 Sguiribh do chaoidh' le an'maibh buart',
air teachd do'n aimſir thruaidh:
Ceart mar nach d'thugadh Dia fai-dear
ſtaid duine d'a naomh-ſhluagh.

4 Am fead deagh-mhàthair ciochran maoth
a dhearmad le ain-iochd?

Meaſg

Measg mile smuainteach' carthannach,
  nach nochd i tlus d'a sliochd?
5 Tlus màthaireil ge d' iompoichear
  gu ain-iochd anns gach mnaoidh;
Arsa Dia, Sion cuimhnichim
  mar chusboir buan mo ghràidh.
6 Domhain air dearnaibh mo dha laimh,
  a hainm-si sgriobh mi sios:
A balla brùit' 's a bàbhun brist'
  suas togbhaidh mo làmh 'rìs.

## LAOIDH XVIII. Job. ix. 2.—10.

'M Fead siol-Adhaimh bith glan o chiont'
  ann làthair Dhe gu beachd!
Ma chathaicheas e 'n ceartas r'ian'
  grad-thuitidh sinn f'a smachd.
2 Gu gear-shuileach ma dhearcas e,
  air gniomh, air guth, 's air smuain;
Do mhile ciont' a dh'agras e,
  an dealbh sinn leith-sgeal h aoin?
3 Is glic a chroidh', 's is trean a làmh;
  's nach dream an-dàn' an sluagh,
A thairngeas lann ann aghaidh Dhe?
  'n saoil iad gu toir iad buaidh?
4 Grad-mhothaichidh na sleibhte fhearg,
  is clisgidh as an ceal;
Air phostaibh luaisgidh 'n talamh trom,
  le gairbh-chrith 'nonn 's ann-'all!
5 Fa thoirmeasg cuiridh eirghe grein,
  bheir grian d'a thoirmeasg geil:

Duibh-

Duibh-neala ſgaoilidh ſe thar Neamh,
is naiſgidh ſuas gach reall.
6 'S luath thriall air ſgiathaibh ſtoirmeil gaoith,
air borb-fhairg' ſpaiſtrichidh:
A chaſan àrd co lorgaicheas,
no chois-ceim dorch' co chidh?

## LAOIDH XIX. Titus iii. 3.—9.

AIdmhichidh ſinn le tuirſe croidh'
roi-mhead ar cionta Dhe!
B'amaideach faoin ar n uile ſmuain,
's cho b'fhearr ar giulan gne.
2 Ach ſeinneadh m'anam cliu is gradh,
dh'ainm ion-mholt' Righ nan ſluagh;
Nach d'leig dhamh ruidh gun teaſairgin,
chum dòghrainn ſhior is truaidh'.
3 Cho d' ſhaoradh ſinn le deagh-rùn an'm',
no deagh-obair ar làmh;
Ach ſhaoradh ſinn le tuiltibh gràis,
dhoirt Mac De oir-n o Neamh.
4 Sior ſhruthaidh dòchas muinghineach,
o chaoimh-iochd Dhe nam feart:
O dhòghrainn ſaoraidh thròcair ſinn,
's dh'inn' nighidh ciont' droich-bheart.
5 'Ta 'n ſpiorad dhoirteadh oir-n trid Jos',
ag compartach' caoimh-theas;
Ag fadadh teas-ghraidh neamhaidh croidh';
's ag glanadh ſal mi-bheas.
6 Togbhar ſinn fireanaicht' le Crioſt,
chum beatha nuaidh o bhàs;

Seilbh

Seilbh ſhior-ruidh gheibh ſinn ann an Glòir,
ann làthair Dhe nan gràs.
7 Bith' luchd a' chreideimh mhuinghineich
lain-ſhaidhbhir ann deagh ghniomh;
Oir dearbhar fir-chreideamh, amhàin,
le deagh-rùn ghniomhaich naomh'.

## LAOIDH XX. Join. iii. 14.—19.

MAr thog Maois am fàidh eabhruidheach,
gu hàrd an nathair phràis',
Dh' amhairc is ſhlànaicheadh an ſluagh,
o ghathaibh lot-mhor bàis.
2 O bhàs ma 's aill leibh tearmann grad,
ſuas dearcaibh, ghlaodh am fàidh:
Ach ſlàint' 's ro-mhò bheir Crioſt do'n t ſluagh,
dhearcas le creideamh 's gradh.
3 Spàrrta re croich, ſuas thogbhadh Crioſt,
dh'àird-riaghlas 'nois air Neamh:
Dearc air, 's cho lot an t ſean-nathair
thu choidhch' le gath no nimh.
4 Chuir Dia o thiom-chroidh' is o ghradh,
d'ar n ionſuigh' Mac nam buadh;
A ghiulan cion' an-trom ar bead,
's d'ar ſaoradh o ſhior-thruaidh'.
5 Cho d' thuirling Aon-mhac ſior-ruidh De,
a dhaoradh chlann nan daoin';
Ach chum gu cluint' guth ait na ſlàint',
o bheal, am briathraibh caoin.
6 Le creideamh ſlàinteil cluinnibhſe
guth Chrioſt, a luchd mi-bheas;

Guth

Guth bheir dhuibh logha ciont' is ſith,
'ſ a ſtiuireas chum ar leas.

7 Ach dian-ruagaidh ceirt-dioghaltas
luchd ceannairc anns gach càs,
Feadh ni iad di-meas air Mac De,
is tàir air tairgs' a ghràis.

LAOIDH XXI. Romh. iii. 19.—22.

A Gniomharthaibh an làmha fein
is diomhaoin earbſa dhaoin';
O chroidhe neamh-ghlan droch-mhunta,
cho ſruth ach mi ghniomh claon.

2 Toſd air Judhuidheach 's Geintileach,
gun ghearan uath' gu bràth,
Is ſeaſmhadh uile ghineal dhaoin',
ciontach ann làth'r an Triath.

3 Deagh-mhuinghin gràis na fireantachd
na ſteidhich air an reachd:
An lagh a nochdas ciont' luchd-uile,
leis daorar iad gu beachd.

4 Joſa, cia luach-mhor dhuinn' do ghràs,
tràth dh'earbas ſinn as t ainm!
Oir gheibh ar creideamh fireantachd
chum logha ciont' an an'm'.

LAOIDH XXII. Romh. vi. 1. 2. 6.

A Dhe! am meadaich ſinn ar ciont'
do bhrigh mòr-phailteis t iochd?
No 'n ceas ſinn ath-bhuailt' Triath nam feart,
'ſ an ſàth ſleagh 'rìs 'n a chreachd?

2 Nar

2 Nar leigeadh Dia! gu ſmuaintich, no
gu 'n abair ſinn am feaſd';
Gu togbhar leinn' airìs o'n uaigh,
ar peacaidh adhlaict' cheaſt'!

3 Seadh, 'nois cho tràille ſinn ni 's mò,
O ſhaor ar Tighearn' ſinn;
Spàrr e r'a chroich ar n ain-tighearn',
is cheannaich ſaoirſe dhuinn'.

## LAOIDH XXIII. Romh. ii. 4. 5.

A Dhaoidh! an dean thu ſanoid bhaoth
air gràs fad-fhoidhideach?
Le mire cuthaich 'n dean thu tàir
air Dia lan-chumhachdach?

2 Re t iompochadh do bhrigh gu feith
fad-fhoidhid 's tiom-chroidh' chaoin,
Am breab thu ſaidh-bhreas iochd nach traogh,
's am meadaich ſeachran claon?

3 A dhaill! nach aithne dhuit, gur i
rùn maitheis Righ nan ſluagh,
T fhior-aithreachas a bhroſdachadh,
's a mhaothach' t aigne chruaidh?

4 Tràth thaiſgeas tuſa tuille feirg,
'm beag leat lain-fhearg do Thriath?
Ann uair nach traogh an t ſior-ruidheachd
an tionmhas ſin gu bràth.

5 Is obann thig la dioghaltais,
a naiſgeas binne ſluaigh,
'S a dh'fhoillſicheas breith chomh-thromach,
le greadhnachas is buaidh.

6 Grad-

6 Grad-mhosgladh, leaghadh, 's tiomaicheadh,
an smuain-s' ar croidhe cruaidh;
'Nois gabh'maid mar Righ-tearmainn Criost,
d'ar dion ann sin o thruaidh'.

## LAOIDH XXIV. Job. viii. 11.—22.

GUn làthach am fàs luachair ghlas?
'm fàs siolastair gun sruth?
Ur-ghlas neimh-ghearrt' graid-sheargaidh siad;
's ceirt-ionann daoidh ann cruth.

2 Sgathar is millear dòchas baoth
an fhuar-chràbhaich; mar lion
An damhan-allaidh ghraid-gheilleas,
do laimhseachadh ro-fhaoin.

3 Tràth leigeas e a thaic r'a thigh,
aomaidh gach cloch is crann;
'S luath ghreamaicheas e ris, ach 's luaith'
theid fhàrdoch bun os-ceann.

4 Re grein 'n a ghàradh fein ge d'fhàs
a gheagadh dosrach ùr;
Ge d'sgaoil e fhreamhach domhain teann,
doi-spionta as an ùir:

5 Gidheadh air teachd d'a bhinn' o Neamh,
spionar a fhreamh a bun;
Is cho ghabh oighreachd ris mar Thriath,
a shealbhaich riamh am fonn.

6 Feach, gàirdeachas droch-dhaoin', a ni
tailceas air ceart-lagh Neamh';
Grad-thuitidh siad, 's nan ionad-san
graid-eirghidh daoine seimh.

7 Ach cuiridh Dia chum leas deagh-dhaoin',
a chumhachd mhòr ann gniomh:
Lionaidh ſe 'n croidh' le gàirdeachas,
'ſ am beal le binn-cheol naomh'.

LAOIDH XXV. Luc. xv. 13.—25.

FEachaibh, le miſg' 's neimh-gheanmnaidh-
an geòcach ſtruidh a mhaoin, [eachd
Ag iarraidh deirce meaſg nam muc,
do phlaoſgaibh falamh faoin.

2 Ghlaodh ſe, ge d' bhâſaichims' le gort,
am fearann coigreach cein,
Gheibh tràill ann teaghlach m'Athar chaoimh
na dh'iarras inntin fein.

3 'Nois pillidh, tuitidh, 's guilidh mi,
ann làthair m' Athar chaoimh:
Och ciontach truadh! cho 'n airidh mi
air t iochd-ſa no iochd Neamh'.

4 Ag ràdh ſo, ghreaſadh dh'a thigh leis,
's iochd athaireil d'a dhith;
Ann cein tràth chonnairc Athair e,
ghrad-mhaothaich tlus a chroidh':

5 Ghrad-ruidh 'n a chomh-dhail, chrom, is thug
e pòg na fàilt' d'a mhac;
Is b'aithreach leis an ſtruidh-fhear thruadh
gu d'theich e riamh o ſmachd.

6 'Mach thugaibh ars' an t Athair ait,
a' chulaidh thoghta dh'a;
'Nois thugar urram 's nochdar iochd,
do'n iompoichte, gach la.

7 Mo

7 Mo mharbh-mhac cailte fhuaradh beo,
an diugh; is uim-e-ſin,
'S la feil' an la-s'; is canamaid
gu ſubhach caith-reim bhinn.

## LAOIDH XXVI. MAT. xi. 25. gu crich.

BUidheachas follaſach thug Crioſt,
d'a Athair fein, ag ràdh:
Sir-bheannaicht' gu raibh Triath nam feart,
o linn gu linn gu bràth;
2 A cheil air daoinibh crionna glic
deirbh-fhirinn ſhlàinteil Neamh';
Gidheadh, a nochd gu ſoilleir i,
do leanbaibh macant' ſeimh.
3 'S i ſo do dheagh-thoil-s' Athair chaoimh!
's do naoimh-reachd ſeaſmhach buan;
Na iarradh aingle naomh' no daoin'
lain-fhios an àdhbhair uainn'.
4 Dh'eid m' Athair mis' le uile-neart;
oir 's taitneach leis mo ghne:
A ghne-s' cho 'n iùl do neach ach dhamhs',
's do'n dream d'an nochd mi e.
5 O, an'ma 'ta le uallach trom
na ciont' 's an eagail ſgith;
Creidibh, 's ar n uallach leagaibh orms',
is gheibh ſibh fois is ſith.
6 Le muineal lùbt', gu h inntineach
mo chuing-ſe giulanaibh;
Do m' cheannſal geillibh is do m' reachd,
's mo dhòigh ſior-fhoghlomaibh.

Fonn

7 Fonn macant' umhal foghlomaibh,
o ghiulan feimh ar Triath;
Is gheibh ar n an'ma sàraichte
tàmh, fois is fìth gu bràth.
8 'S ea-trom foi-ghiulan cuing mo reachd,
a fhaoras daoidh o phein,
A laghdaicheas gach uallach trom,
's cho'n eire choidhch' i fein.

## LAOIDH XXVII. Isa. lv.

O! Dhaoine tart-mhor, thigibh chum
fruith phailt' fior-fhonais mhòir;
An-nafgaidh gheibh am bochd a dhiol,
gun airgead is gun òr.
2 C'air fon a gheallas fibh mòr luach,
air nithibh faoin gun feagh?
'S a ftruidheas fibh ar n ùin gu baoth,
mu ni nach diong ar dragh?
3 Gu deonach claonaibh reums' ar cluas,
is mealar sòlas leibh:
'S beathaicht' le teagafg fior mo bheil,
's lòn buan duibh fuaimhneas Neamh'.
4 Cluinnibh, is mairibh beo gu bràth!
ath-nuadhaichear le m' iochd,
A' mhuinghin rinn croidh' Dhaibhidh ait,
ann cunnra r'ibh gu beachd.
5 Mar m'fhiadhnais, roighnich 's thogh mi e,
mar cheann-ard trean mo fhluaigh:
Is gairmidh fe gach fineach cian,
's 'n a chreideamh bheir iad buaidh.

6 Feach, criocha cian bu ghraineil beas,
is do nach b'aithne thu,
Ard-Fhàidh! graid-fhreagraidh ſiad do ghairm;
's do m' ainm-ſe ſeinnidh cliu.

7 Sir-iarraibh Dia, am feadh 'ta chluas
lan-fhoſgailte d'ar glaodh;
Sleachdaibh ag ſtòl a chos, am ſeadh,
's dlùth tairgs' a ghràis nach traogh.

8 'Nois glacadh aithreachas luchd-uilc;
is ſguireadh daoidh do lochd:
'S air pilleadh dhoibh grad-choinn'chear iad
le Dia ag tairgſeadh iochd.

9 Dia loghaidh ciont', o ghradh nach traogh;
oir, cluinnibh guth ar Triath:
Cho'n ionann natur dhamh is dhuibh,
's cho'n ionann dòigh gu bràth.

10 Mar 's an-àrd ſpeire deàlrach Neamh'
oiſ-ceann a' chruinne-chè;
'S comh-àrd mo ghne, mo ſmuain 's mo dhòigh,
oiſ-ceann ar ſmuain 's ar gne.

11 'N-uas ſilidh fraſadh ſneachd is uiſg',
's cho phill airìs chum Neamh';
An talamh gus an taiſlich iad,
a ghiulan lòin a threabh.

12 Mar ſo cho ſruth aon fhocal uams',
nach d'theid ann an deagh-bhuil;
Oir coimh-fhreagraidh gach dùil mo ghairm,
is bheir iad geill do m'thoil.

13 'N ſin ſtiuirear dùthaich iompoichte,
le aimhneas is le fòis:

Is ſaoilidh neach gu ſeinn gach ſliabh,
'ſ gu buail gach craobh a bos'.
14 Ann ionad droighneich agus dreas,
thig mirtil 'ſ giumhus 'n-ios:
Mar ſo ſior-mhairidh; 'ſ bheir gach dùil,
ſir-chliu do Dhia gun ſgios.

LAOIDH XXVIII. Isa. ii. 2.—6.

SUas eirghidh s an linn dheireannaich
nabimh-theampull Dhe nan dùl,
Oiſ-ceann nam beann 'ſ nan ſliabh, an-àrd,
fàth iongantais nan sùl.
2 D'a ionſuigh' triallaidh 'ſ crùinnichidh,
gach fineach ait 'ſ gach treabh;
Ag ràdh s gach àit', ſuas greaſamaid,
gu teampull Aird-righ Neamh'.
3 Teagaiſgidh ſe fhior-chaſan duinn',
'ſ ann ſiùbhlaidh ſinn gun phein:
O Shàlem is o Shion àrd
triallaidh a reachd ann cein.
4 Meaſg fineach 'ſ eilean iomarcach,
àrd-ſhuidhidh ſe gu breith:
Crioſlaicht' le gliocas, iochd, is neart,
chùm binn' gach dùil' fa leith.
5 Le conſpoid is le ain-iochd borb,
cho bh'uaidhrear linn nan gràs;
Gu ſpeal is coltar iompoichear,
gach cloidheamh 'ſ gear-ghath bàis.
6 'N ſin ſluagh cho chaſgair ſluagh le arm,
s an àr-fhaithch' cho bhi caoidh':

A'ghall-trump cho ſeinn ſluagh-ghairm,'s neach
ch'on fhoghlom cath no cloidh'.

7 O, ſhiol-Jacob, cruinnicheamaid,
le an'maibh 's làmhaibh naiſgt';
S ann ſoillſe Neamh' ſir-thriallamaid,
ann truſgan deàlrach paiſgt'.

## LAOIDH XXIX. Isa. xxvi. 1.—6.

CIa oirdheirc urramach an tàit',
ann ſeas luchd-àdhraidh Dhe;
Sion, mor-uaill nan eabhruidheach,
is mais' a' chruinne-chè!

2 Ard-bhàbhun a' ghràis chumhachdaich,
is dion d'ar cathair threin:
Balla le clochaibh tearmainn togt',
bheir dùbh-'lan ifrinn fein.

3 A dhoirſe ſior-ruidh foſgailibh!
gu healamh fairſing reidh!
Is rachaibhſe ſteach fhineacha,
bheir geill do naoimh reachd De.

4 Ann ſo gun choimh-meaſg mealaidh ſibh,
ſith ſhòlaſach, gu bràth;
Sibhs' leis an ionmhuin àrd-ainm JAH,
's a dh'earbas as an Triath.

5 Earbaibh a Dia, ſir earbaibh as,
gach eagal fògraibh uaibh;
Mar 's bioth-bhuan e, 's mòr buan a neart
thoirt ſaoirs' is tearmainn duibh.

6 Ge daingean bàbhun ceannairceach,
bheir deas-lamh De air buaidh:

Is

Is leagaidh ſe an ceann-uallach,
coimh-iſiol ris an uaigh.
7 Air Bàbiloin bhuirb ſaltraidh ſinn,
gu hait le caith-reim buaidh;
A tuighneach 's ùrlar ſpaiſdeorachd
do dheòraibh bochd an tſluaigh.

## LAOIDH XXX. 1 JOIN. iii. 1.—4.

FEachaibh, àird' iongantach a' ghràidh,
a nochd an t Athair dhuinn',
Dhuinn', gineal chiontach dhroch-mhuint' [dhaoin',
tràth dh' uchd-mhacaich e ſinn!
2 Folaichte fòs 'ta 'n urram-ſa.
o'n tſaoghal dhorch' gun iùl;
Mar ſo, cho b' leir do'n t ſaoghal teachd,
Mic ſhior-ruidh Righ nan dùl.
3 'S àrd-urramach ar ſtaid fa'n ghrein;
ach àrdaichear ſinn fòs:
Do roſgaibh bàs-mhor ge nach leir,
ar n inbh' s na Neamhaibh ſhuas.
4 Ach 's leir dhuinn' ſo, air teachd do Chrioſt,
nach leir anois do'n tſluagh,
Lain-ſgeadaicht' le Glòir Athar fein,
a mhoſgladh mharbh o'n uaigh;
5 S an la ſin iompoicht' gu bith ſinn
chum iomhaigh ghlòr-mhoir Jos';
Oir gnùis re aghaidh chi ſinn e,
le iongantas gun ſgios.
6 Is dual do dhùil choimh-neamhaidh mhòr,
bith fulangach s gach càs;

Gach mi bheas fhògradh as a' chroidh',
'ſs bith naomh' mar Dhia nan gràs.

LAOIDH XXXI. Hab. iii. 17. 18.

CHoidhch' ge nach tilg crann fige blàth,
ge d' dhiùltas fion-chrann bladh:
Ge d' chaillear ſaothair a' chrainn òl',
is toradh trom a' mhaigh.
2 O'n mhainnir ge do ſgarar tread,
gu h obann 's gun dùil ris;
Graigh ge nach fàg a' ghort air lòn,
no buar air buailidh, 'rìs;
3 Gidheadh nim gàirdeachas ann Dia,
is earbam as a ghradh:
Nim aimhneas ann ſan Triath, oir 's e
mo thearmann trean gach la.
4 'S e Dia Jehobhah ionmhas m'an'm';
m'aimhneas nach traogh am feaſd':
Seadh, cho bhac amh-ghar m'aimhneas mòr,
's cho chriochnaich bàs, gun cheiſt.

LAOIDH XXXII. 2 Tim. i. 12.

CHo'n àdhbhar nàire leamſa Crioſt,
tagram a chùis gun cheiſt;
Is Glòir a cheaſaidh tagrar leam,
's geillear d'a reachd am feaſd'.
2 Joſa, mo Dhia! is iùl damh ainm,
is earbam as gach tràth;
Cho nàirich e-ſin m'anam truadh,
's cho mheall mo dhùil gu bràth,

3 Sir-ſheaſmhach mar a Chathair-righ,
'ta gealla fior an Triath;
'S is tearaint' m'anam dh'earb mi ris,
'na làmhaibh gu la-bhràth.
4 S an la ſin fàiltichidh ſe m'ainm,
ann làthair Athar fein;
Is ann an Nuaidh-Jeruſalem,
bheir ſeilbh dhamh mar an ceadn'.

LAOIDH XXXIII. 2 TIM. iv. 6. 7. 8. agus 18.

MO chath 's mo choimh-ling' chriochnaich mi;
is dlùth dhamh bàs is uaigh,
Ach m'anam choiſrig mi do Dhia,
triallaidh chum Neamh' le buaidh.
2 Le armaibh neamhaidh chathaich mi,
fa bhrataich Aird-Righ Neamh';
Mo choimh-ling' ruidh, mo dhilſeachd dhearbh,
's mo luigheachd ſhior-ruidh gheibh.
3 Dhamh thaiſg am breitheamh ceart, air Neamh
crùn Glòir' nach ſearg am feaſd';
A chuireas a làmh chaomh mu m' cheann,
ann la na breith gun cheiſt.
4 Mo Righ cho d' orduich dhamhs' amhàin,
a' choroin ſo mar dhuais;
Ach do gach neach le'n ionmhuin teachd,
a Mhic o Neamh an-uas.
5 Mo chos o ſheachran dionaidh Crioſt,
's o bhead mo chroidh' 's mo làmh:
'S gu tearaint' m'anam trèoraichidh,
gu rioghachd ghlòr-mhoir Neamh'.

6 Bheir mi le congnamh trean mo Thriath,
lan-dùbh-'lan ifrinn fein;
Is dho-ſan gu raibh Glòir an-àrd,
is cliu gun chlos. Amen.

## LAOIDH XXXIV. Eabh. xiii. 20. 21.

A Thair na ſith, 's a Dhe na ſeirc!
's ion-mholt' do neart r'a luadh,
A ſgaoil gun sbàirn ar n Aodhair' caomh,
o chuibhreich theann na h uaigh'.
2 A làmhaibh glaſta rag a' bhàis,
ſpion thu do ſheircin caomh;
'S daingnicht' le fhuil 's le ais-eirghe
do ſheas ſior-chunnra naomh'.
3 Le d' Spiorad naiſg ar n an'ma Dhe,
's dean umhal iad do d' thoil;
Chum as o d' naoimh-reachd nach bith ſinn,
air ſeachran truadh ag dol.
4 O! ſgriobh do naoimh-reachd air ar croidh',
is deàlr'adh e 'n ar gniomh;
Is rigidh ſinn fa cheannſal Chrioſt,
air ſeilbh ann rioghachd Neamh'.

## LAOIDH XXXV. Romh. viii. 31. gu crich.

AR n anam eirgheadh 'nois chum Neamh'
os eagal ciont' is truaidh':
'S e Dia ar tearmann càirdeil trean;
cia 'n teas-car' bheir oirn buaidh?
2 'N ti air ar ſon thug Mac a ghràidh,
mar chobhartach do'n bhàs,

An diùlt e tiodhlac' 's lugha dhuinn'
a dh' earbas as a ghràs.

3 'S e Crioſt geall-barantais graidh Neamh'
a naiſg gach ſonas mòr;
Gach ſith is gràs air talamh 'bhos,
's àdh bioth-bhuan ſhuas ann Glòir!

4 Cia 'nois a chuireas ciont' as leith
ſluaigh thoghta Dhe nan gràs?
Cia dhaoras iad, oir ſhaoradh iad,
o dh' fhuiling Crioſt am bàs?

5 Bhàſaich is dh' adhlaiceadh ar Triath,
ach dh' eirich 'rìs le buaidh;
'S tagraidh ar cùis gu cumhachdach,
air deas-laimh Righ nan ſluagh.

6 Cia ſgaras ſinn o chaidreabh Chrioſt,
's o ghradh nach traogh gu bràth?
No ſgaoileas choidhch' a chuibreach naomh'
a naiſgeas ſinn r'ar Triath?

7 Ge d' bhagras dragh is duibhre dorch';
's ge d' bheacas gàbhadh cruaidh;
Trìd Chrioſt bheir ſinn gu dùbh-'lanach,
orr' uile tuille 's buaidh.

8 Beatha no bàs, ifrionn no Neamh,
no ceannſal millteach ùin,
Cho'n fhògair ſinn o chroidh' ar Triath,
's cho phill a chaomh-ghradh uainn'.

9 Beannaichidh 'n linn-s' an linn chaidh ſeach,
's an linn re teachd an linn-s':
O ſhior-ruidheachd gu ſior-ruidheachd,
is togh' le'r Tighearn' ſinn.

LAOIDH XXXVI. SEAN. viii. r. 22.—36.

'N Glaodh eagnadh Neamh' gu hàrd-ghuth-
'S nach cluinn gach ſluagh a fuaim? [ach,
Fuaim focail an De ſhior-ruidh mhòir,
nach airidh leibh air ſuim?

2 Prìmh-ſheircin 's Aon-Mhac ſior-ruidh De,
bu mhi o chian nan cian:
Mu 'n d'eirich dùil air iarrtas De
gu bith, bha miſe ann.

3 Roimh aer, is nealadh ſeachranach,
's mu 'n raibh an cruinne-cè;
Is roimh gach magh, is tuil air bith,
bha mis' air deas-laimh De.

4 Tràth thog Dia Neamh, gu ſnas-mhor àrd,
bha mis' ann ſin gu beachd;
Ag riagh'ladh eirghe 's luidheadh grein,
's ag cur gach reall fa reachd.

5 Tràth thomhais Dia an grinneal mòr,
's a dhoirt e mòr-chuan ann;
Do thonnaibh borb dol thar an crich,
'n ſin thoirmiſg mi gu teann.

6 Tràth chrochadh 'n talamh comh-thromaicht',
s an uidhe fhairſing fhaoin,
Dhearc mis' ann ſin le sòlas mòr,
air ionad-comhnuidh dhaoin'.

7 Dhealbh ſmuain mo chroidh' o ſhior-ruidh-
lain-tearmann dhaoin' o ghàbh'; [achd,
Roimh chiont' air bith, 's air iarrtas De
o'n ùir mu 'n d' eirich Adh'mh.

8 Re m' theagaſg eiſdibh, uim-e-ſin,
a chlann, le gear-chuis croidh':
Is ſona 'n ti bheir geill do m' lagh;
ach toillidh mi-gheill cloidh'.

9 Is mis' a ni an tiùl chum Neamh',
's bheir duais nach meath gu bràth:
Bheir beatha do m' luchd leanmhuin caomh,
is gràſa buan o'n Triath.

10 Is naimhde mòr dhoibh-fein air chint',
dream dhiùltas geill do m' reachd:
'S drong bheir ſior-fhuath do m' theagaſg-ſa,
chum ifrinn theid gu beachd.

## LAOIDH XXXVII. Gen. i.

O Neimh-ni eirgheadh domhan mòr,
ars' Cruthai-fhear nan dùl:
Ghraid eirich talamh 's Neamh na Glòir',
air iarrtas-ſan gu humh'l.

2 Bu dorch' an t aigein, dh' fholaich tuil
an cruinne-cè gu leir:
Ghairm e gu bith an ſolus iuil;
las an cead la d'a reir.

3 Dh' aith'n e do'n cheo dol ſuas chum Neamh';
ghrad-thog an ceo gun chàird',
Torrach le ionmhas uiſg', a ſhnàmh
air feadh nan ſpeir gu hàrd.

4 Dh' aith'n e do'n fhairg' a dh'iadh mu 'n fhonn,
grad-chruinneach' chum aon-ait':
Chomh-rol an fhairge tonn air thonn,
is feach, an talamh tràight'.

5 An cruinne lom-nocht' ſgeadaich e,
le treabhaibh luis-bheo grinn;
Roimh ſhileadh fhraſa Neamh' air gne;
ſuil gharadh ſonn le grein.
6 Ann ſin ſgeadaich e an taer àrd;
feach, dhealbhadh 's las a' ghrian:
'Rìs chumadh gealach 's reall' gun chàird',
a thomhas mios is bliadh'n.
7 Dhealbh Dia Jehobhah le ghuth trean,
beo-dhùile grinn do'n uiſg';
Uil'-ealta ſnas-mhor ſgiathach ean,
is fòs gach gineal eiſg.
8 Do'n leòmhan bhorb 's do'n chnuimh le ſcheil',
bith iongantach thug e;
'S lan iongnaidh, beathaich' eagſamhail
bhrùchd as a' chruinne-chè.
9 Triath uil' oibre s a' chruinne-chè,
fa dheireadh dhealbhadh Adh'mh:
Bheannaicheadh anam le dreach Dhe,
's bu chrùn d'a cheann gloir Neamh'.
10 Glòr-mhor mar ſo ann ſealladh Dhe,
'n tòg chruthach' àluin ſheas:
'N-uas dhearc Jehobhah air gach gne,
's dubhairt gu b' ſhàr-mhaith deas.

## LAOIDH XXXVIII. Taisb. xxi. 1.—9.

NAch glòr-mhor mòr an ſealladh ſo
do radharc creideimh dhaoin'!
Am ionn s an fharg' ag dol nan ſmàl,
's na ſpeire ſean mar-aon.

2 O Neamh thig Nuaidh-Jerusalem,
d'a Triath lan-ullmhaichte:
Feach, 'nois gach ni ath-nuadhaichte
is Phàras airsigte.

3 Cliu seinnidh aingle coimheadachd,
's armailte deàlrach Neamh',
Dhaoin'! faicibh chathair choisrigte
ann tùirling Righ nan naomh.

4 Dh' atharraich Dia, chum dhaoin' an-uas,
a phubull naomhtha fein:
Measg dhaoin' 'ta chomhnuidh'; 's iad a shluagh,
's d'a shluagh 's e 'n tearmann trean.

5 Dear do-broin siabaidh se le laimh
gu càirdeil, bhàrr an gruaidh;
Is eagaidh eagal, caoidh' is pein,
is amh-ghar bàs is uaigh.

6 Feach, gach ni saoghalt' muthaidh mi!
so deir an Dia sir-bheo:
An Domhan as an amharc theid,
is cho ruidh uin ni 's mò.

7 'S mi 'n cead neach 's an neach deireannach,
gun atharrach' gu bràth!
'Ta mi, 's e m'ainm 's mo chuimhneachan,
gach aimsir is gach tràth.

8 Do'n deagh-dhuin' bheir mo ghràsa saor,
ni maith, gun luach gun dragh:
O! dhuine thart-mhoir, òl do dhiol,
do shruth na slàïnt' nach traogh.

9 Re naomh bheir buaidh air ionsuigh' uilc,
mar chaomh-mhac gabham fein;

An

An ſaoghal 's leis mar dhuais na buaidh'
a chosnadh leis gu trean.
10 An ſluagh neimh-gheanmnaidh 's breagaire,
's luchd-muirt a dhealbhas bàs;
Is praſgàn ſanoideach gun ſeirc,
a bhreabas tairgſe gràis;

11 As m' fhiadhnais togbhar 's tilgear iad,
cuibhricht' le langar cruaidh,
Am boilſgean fairg' na dearg-laſair,
le'n cloidhear iad gu truadh.
12 Air deis a' bhreitheamh guidhim bith
tràth theicheas fonn is cuan!
Is e gam' fhailteachadh air m'ainm,
's ga m' bheannachadh gu buan!

13 Cia fhad uainn' 'nois la breitheamhnais,
a Thighearna, cia fhad!
O! ruidheadh aimſir ſeach gu luath,
is tarladh e gu grad!

LAOIDH XXXIX. Job. iii. 17.——20.

CIa sàmhach toſdach an leab' uaigh!
a ghabhail tàimh is fois!
Theid crioch air dragh luchd-aing'eachd int';
's gheibh daoine ſgith int' clos.
2 Cho chaoidh am prios'nach (ſaort' ann ſin)
ann geibhlibh teann na cloidh':
Cho dochain ſmachd an droich righ bhuirb;
's is balbh guth millt-fhir dhaoidh.

3 'Ta tràill is Tighearn', beag is mòr,
coimh-fhìnt' ann ſin le cheil':

'Ta

'Ta naimhde mòr int' taobh re taoibh,
gun dùbh-'lan borb nam beal.

LAOIDH XL. 1 Pet. i. 3.—5.

BEannaicht' gu raibh an Dia ſir-bheo,
caomh-athair Chrioſt ar Triath:
'S ion-mholt' a thròcair phailt' nach traogh,
's a mhòrdhachd naomh' gu bràth.

2 O'n uaigh tràth ghairm e aon-mhac caomh,
's airis chum Neamha ſuas,
D'ar n an'maibh thug lan-dòchas dearbh,
nach blais iad choidhch' am bàs.

3 Ciod e ge d' thoill ar peaca croidh'
gu tuit ar feòil 'n a ſmùr;
Gidheadh mar dh' eirich Crioſt o'n uaigh,
'ris eirghidh ſinn o'n ùir.

4 Air choimhead chum na hais-eirghe
'ta oighreachd mhòr nan naomh,
Neamh-thruaillt', gun ſal, 's cian-mhairthean-
r'a mealtain choidhch' air Neamh. [nach

5 'S tearaint' fa cheannſal Chrioſt gach naomh,
gu teachd an t ſonais mhòir:
Le creideamh 'n ſo, ma ghluaiſear leinn',
ſuas gairmear ſinn gu Glòir.

LAOIDH XLI. 1 Cor. xv. 52. gu crich,

LE fuaim na gall-truimp dheireannaich
criothnaichidh 'm fonn gu garbh,
Foiglaidh gach uaigh is brùchdaidh 'n-ios,
chum beatha cuirp nam marbh.

2 Feach, eirghidh cuirp nan ſaoidh ann ſin,
gun truaille no mi-ſgeimh:
Iad bàs-mhor thuit, ach eirghidh chum
neamh-bhàs-mhorachd air Neamh.

3 Feach fàiſt'neachd fhior nam faidhe naomh',
lan-choimh-lionta fa dheòidh;
Do cheannſal beatha gu geill bàs,
'ſ gu bràth nach tog arm-cloidh'.

4 Suas togbhadh creideamh luath-ghair' ait,
is canadh e an laoidh-s':
C'ait 'nois a'm bhuil do ghath a bhàis?
c'ait' uaigh a'm bhuil do bhuaidh-s'?

5 'S i chogus chiontach, fhein-reabach,
ſleagh chorranach a' bhàis:
A ſhàthar le lagh Dhe gu teann,
ann croidhe luchd mio-ghràis.

6 Ach beannaicht' gu raibh Dia gu bràth!
a dhio-armaich ar namh';
'S bheir buaidh dhuinn' air bàs uàth-bhaſach,
trìd Chrioſt ar ceann-ard caomh.

7 'Nois uim-e-ſin ſior-ſhaothraichibh,
ag cur lagh' Dhe ann gniomh;
'S bheir Joſa luach ar ſaothair dhuibh,
neamh-bhàs-mhorachd air Neamh.

## LAOIDH XLII. 2 Cor. v. 1.—11.

GRad-thuitidh an corp talmhaidh ſo
'n a ſmùr, le buille bhàis:
Ach gheibh ar n anam comhnuidh 's fearr,
air Neamh, o Dhia nan gràs.

2 Gheibh

2 Gheibh anam fior-ghlan comhnuidh ghrinn,
tigh fior-ruidh togt' le Dia;
Tràth thuiteas balla phriosoin so,
a's gainn-tir cumhain d'a.

3 Lain-sgith do'n eire thalmhaidh so,
's tric thairngear osna leinn';
Ach saoraidh bàs ar n an'ma uaith',
's bheir Dia leis dh'a thigh sinn.

4 Feach, lom-nocht' choidhch' cho b'aill leinn' [bith,
air teicheadh dhuinn o'n chorp-s';
Ach càil nach bàsaich thoirt do chruth
a's oirdheirce na'n corp-s'.

5 Is i so muinghin luchd deagh bheas,
a fhuair iad o Dhia caomh:
'S mar àirlis seilbh' ann rioghachd Neamh',
dhoibh thug e 'n Spiorad Naomh'.

6 Thig creideamh beo air gealla Dhe,
's ann triallaidh sinn gu rath:
Ach, feadh is comhnuidh dhuinn' an corp,
's fad leinn' gu teachd ar Triath.

7 Na 's ait le creideamh chreidsin, 's fad,
's ro-fhad, leinn uainn' an teachd:
Air imirc b'ait leinn' dol o'n fheòil;
's bith leats' a Thriath! gu beachd.

8 Ach ann sa' chorp, no as a' chorp,
's i crioch ar guth 's ar gniomh,
Ar n ùin a chaithear 'n obair Chriost,
a chriochnach' 'n a ghradh caomh.

9 Chum cathair-breitheamhnais Mic De,
oir, cruinnichidh gach neach,

'N sin

'N ſin dh' fhaghail pein no tuaraſdail,
o làmhaibh comh-thromach.
10 'N ſin, breith neamh-chlaon 's neamh-
gheibh giùlan maith is ſaith: [chaochladhach
'S bithidh ar ſior-ruidheachd mar thoill
ar gniomhar', olc no maith.

## LAOIDH XLIII. Taisb. vii. 13--17.

NAch deàlrach Glòir nan an'man ùd!
cia thug dhoibh 'n truſgan grinn?
Cia dh' àrdaich iad chum comhnuidh ſoills'
a dhealras feadh gach linn?
2 Feach! sùd an dream, o fheachdain ghairbh,
a dh' eirich chum maith bhuain;
'S ghealaich an truſgan ann am fuil,
fuil ioc-ſhlainteach an Uain.
3 'Nois ſleachdaidh ſiad le glùnaibh lùbt',
am fiadhnais cathair Dhe;
'S le an'maibh cràbhach molaidh ſiad
a mhòrdhachd, feadh gach rè.
4 Ni fiadhnais Dhe gach anam air;
gleaſaidh gach beal gu ſeinn:
Ath-chanaidh 'n teampull naomh' gach tràth
gach Ard-Hoſanna bhinn.
5 Cho dochain tart no ocras chaoidhch',
no boilſge loiſgeach grein:
'S e Dia ar grian, 's o dheàlra caomh
ſgaoilidh ſior-la ann cein.
6 Saodaichidh 'n tUan a naoimh-threud fein
gu tobar ſlàint' nach traigh;

'S gu

'S gu càirdeil ſiabaidh bhàrr an gruaidh,
dear do-broin agus truaidh'.

LAOIDH XLIV. Gen. xxviii. 20. 21. 22.

DHe bhethel, le d' laimh thoir-bheartaich
's tu bheathaich t'Iſr'el fein!
'S ar ſins'reachd trìd an oil'-thire,
's tu threòraich mar an ceadn'.
2 Ar mòide umhal bheir ſinn dhuit;
is àdhradh mar an ceadn':
Lain-earbaidh ſinn gu muinghineach
re d'fhreaſdal caomh ſinn-fein.

3 Anns na garbh-rodaibh do-choiſeachd,
ma threòraicheas tu ſinn;
Ar n aran laitheil 's truſgan cuirp,
ma dheonaicheas tu dhuinn'.
4 Um-ainn ma ſgaoileas tu do ſgiath,
is ſinn le ſeachran ſgith;
Gus an rig ar n anama teach,
ar n Athar chaoimh ann ſith:
5 Dhe ar coimh-cheangail, bheir ſinn dhuit,
ſinn-fein 's ar geill mar-aon;
'S cho toir ſinn 'mhàin ar deachmhadh dhuit,
ach iom-laineachd ar maoin'.

LAOIDH XLV. Taisb. i. 5.—9.

AN Dia-dhuin' ghràdhaich an'ma dhaoin',
's a nigh dhinn' cion' le fhuil;
A rinn dhinn' Righ' is Sagarta
d'a Athair Dia nan dùl:

2 Lionar gach beal le binn-cheol d'a,
'S gach croidh' le teas-ghradh caomh!
Air talamh canar buidh'chas d'a,
'S air Neamh le ainglibh naomh'!

3 Feach, teachd Mic De air nealaibh luath!
'S ait leis gach naomh an la;
Feadh ghuileas a luchd-caſgraidh truadh,
le amh-ghar is le crà'.

4 'S mi 'n cead neach 's an neach deireannach;
'S leam bith gun tùs gun chrioch:
Maith, glic, is uilea-chumhachdach,
bha, 'ta mi, 's bithidh choidhch'!

CRIOCH.



# NOCHDOIR TEAGSA nan *Reimh-eidir-theangachadh.*



26. MAT.

Aireamh. Taobh-dhuilleog



C R I O C H.

